# AIREAMH THAGHTA

DE

# SHEARMOINIBH

AN

OLLA URRAMAICH E. BLAIR,

MINISTEIR A BHA'N ARD-EAGLUIS DHUN-EUDAINN, &c.

AIR

AN EADAR-THEANGACHADH GU GAELIC,

LE

*P. MACPHARLAIN*,

EADAR-THEANGAIR TUS AGUS FAS DIADHACHD ANNS AN ANAM, &c. &c.

DUN-EUDAINN:

*Clo-bhuailte le Seumas Clèireach, 'an Sràid a Chruidh,*

AGUS R'AN REIC LEIS AN EADAR-THEANGAIR ANN AN DUN-EUDAINN.

1812.

# AN CLAR-INNSIDH.

# SEARMOIN I.

MU AONACHD DIADHACHD AGUS MODHANNA*.

---

GNIOMH. X. 4.

*Chaidh t-ùrnuighean agus do dhèircean suas mar chuimhneachan ann am fianuis Dè.*

*THA 'N Ti àrd agus uasal d' an àite-còmhnuidh siorruidheachd, a' gabhail còmhnuidh mar an ceudna maille ris-san aig* ' *bheil an cridhe leòinte agus iriosal.* Ann am meadhon a ghlòir, cha 'n 'eil an t-Uile-chumhachdach a' dearmad a chuid is isle d'a shluagh. Cha mhò tha isleachd an staid, no neo-iomlaineachd an eolais, a' lughdachadh a chùraim dhiubhsan a tha toirt aoraidh, agus a' gèilleadh dha. Tha è 'g èisdeachd ris gach ùrnuigh tha iad a' cuir suas ris nan ionadaibh uaigneach; agus tha è toirt an aire do gach gniomh seirceil a tha iad

* Beusan.

a' deanamh, cia an-fhiosrach air bith do 'n t-saoghal è. Tha 'n Stèigh Theagaisg a' cuir mar coinneamh dearbha soilleir air an fhirinn shòlasaich so. Bha ann an Cathair Chesarea Ceannard-ceud Ròimheach, oifigeach airm, aon de na Cinnich, aig nach robh aon chuid a thaobh breith no creidimh còir air bith air sochairibh nan Iudhach. Ach bha è na dhuine cràbhach, mathasach; agus a bha do rèir a thomhais de eòlas diadhaidh, ag oirpeachadh a dhleasnas a cho'-lionadh, *'an deanamh gnà ùrnuigh ri Dia, agus a' toirt mòran dhèircean do 'n t-sluagh.* Cha robh a leithid so de dheagh ghiulan 'am folach o shùil uile-leirsinnich an Dè shiorruidh. Leis cho taitneach sa bha è dha, chuir è Aingeal o neamh a dh' ionnsuidh an deagh Cheannard-ceud so, chum 's gun seoladh è dha na meadhona air teachd chum lan-eolas air an fhirinn. Chuir an t-Aingeal an fhàilte so air, *a Chornelius chaidh t-ùrnuighean agus do dhèircean suas mar chuimhneachan ann am fianuis Dè.*

'Sann a chum nam briathran so *ùrnuighean agus dèircean*, a tha mi cuir romham ur smuaintean a sheoladh, mar tha iad a' cuir an cèill giulan ciatach agus taitneach duine, agus mar an ceudna cia anns a bheil meas agus beannachadh an fhior chriosduidh a co'-sheasamh; diadhachd air a dlu-cheangal ri seirc, creidimh le

deagh oibribh, cràbhadh le modhannaibh. 'S nithe sin a dhlù-cheangail Dia ri chèile, agus bhiodh è ro-mhi-iomchuidh do dhuin' an eadarsgarachduinn. 'S ann a mhàin le iad a dh' fhuireach cò-lath, a dh' fhaodas iad dol suas mar *chuimhneachan* taitneach *ann am fianuis Dè.* Bheir mi oirp air tùs fheuchainn duibh, Gu bheil dèircean gun ùrnuighean, no ùrnuighean gun dèircean, modhanna gun diadhachd, no diadhachd gun mhodhanna, fada goirid air bhi iomlan; agus an sin nochdai mi an sonas a tha 'n co-chuideachd iad a bhi cò-lath.

Tòisicheamaid le thoirt fainear dèircean gun ùrnuighean; 's è sin, deagh oibre gun chràbhadh, no gun mhothachadh iomchuidh air Dia agus air Diadhachd. Tha cleachda mar so bitheanta feadh an t-saoghail. Tha Subhailc, gu h-àraidh tha i air a' gabhail os laimh gu bheil, i na h-ainm measail agus urramach, 'n uair nach 'eil Diadhachd ach ag amharc dìblidh nan sealladh. 'S daoine de 'n t-saoghal iad, agus tha iad a' gabhail orra fein a bhi nan daoine measail. Tha iad ag earbsa r' am fiughantas, ri math an dùcha chuir air aghaidh, r' an onoir, agus r' am firinn. Tha iad a' gabhail d' an ionnsuidh fein gach subhailc dhuineil agus ghniomhaich. Ach tha iad a' deanamh tàir air tograi'ean cràbhach, agus air dleasnuis dhiadhaidh, mar nach biodh annt' ach cùisean

faoine, agus iomchuidh amhàin air son inntinnean lagadh, agus shaobh-chràbhach. Ann an aghaidh an leithidibh sin de dhaoinibh, tha mi 'g ràdh, Gu bheil an dearmad so air cràbhadh a' dearbhadh truaill'eachd a chridhe, agus gu bheil è feuchainn nach 'eil na dleasnuis shaoghalta air an cuir 'an gniomh ach ro-mhi-riaghailteach.

*Air tùs.* Tha è feuchainn truaill'eachd o'n leth a stigh, oir tha è nochda cridhe fuar agus cruaidh. Ma tha cleachda sam bith a tha duin' a thaobh nàduir air a dhealbh fa chomhair, 's è mothachadh air diadhachd è. Oir co luath 's a tha 'n inntinn murrach air an aire thoirt do nithibh, agus beachd-smuainteachadh, tha è toirt fainear comharran gun àireamh air a staid eisimealaich. Tha é ga fhaicinn fein air a shuidheachadh, le cumhachd eigin an-àrd, ann an saoghal fada farsuing, far a bheil mathas agus gliocas a Chruith'ear ro-shoilleir air gach laimh. Tha mòr mhaise, eireachdas, agus òrdugh nàduir, ga bhrosnuchadh gu ìoghnadh agus aoradh. 'N uair a dh' amhairceas è suas ris an laimh neofhaicinnich a tha 'sdiuradh an domhain, tha è air a lìonadh le h-ùmhlachd. 'N uair tha è faotuinn sochairean nach urrainn è chuir as leth ni air bith eile, ach mathas De, tha è air a lìonadh le taingealachd. Cha 'n 'eil ni air bith eile ann am modh chuir an cèill nan tograi'ean ud, fo

sgàile eugsamhuil aoradh diadhaidh, ach fìor thaosga nàdurr' a chridhe. Faodaidh aineolas an cuir air seachran, agus saobh-chràbhadh an truailleadh ; ach tha 'n ceud-thùs a' sruthadh o bharailibh a tha feumail do dhuine.

Gabh sealladh air an t-saoghal uile. Rann-suich gu mion na h-earrannan is iomallaich 's an aird-an-ear, agus an Iar. Faodai tu buidhnean dhaoine fhaicinn gun aon doigh riaghluidh, gun reachdan, gun bhailtean, agus gun aon air bith de ealainean na beatha: Ach cha 'n fhaigh thu ann an àit' air bith iad gun riaghailt eigin aoraidh bhi aca. Anns gach tir chi thu 'm fear-aoraidh striochdta, an teampull, an altair, agus an iob-airt. Ge b' è àit' an robh daoine, bha iad moth-achail gun robh cail-eigin do dh' urram, air an taobhsan, dligheach do Uachdaran an t-saoghail. Ma sè 's gun robh iad mothachail air a shamhuil sin do chomàin, anns an staid bu bhuirbe agus bu ro-aineolaich san robh daoine, nach mòr is mò bu chòir dha bhi aig daoine a tha lan-fhios-rach eolach ; ach gu ro-shonruichte le foillsich-ibh mòr a Chreidimh Chriosduidh. Ge b'e ni tha brosnucha dhaoine gu aoradh a thoirt do Dhia, co dhuibh is ann o urram no o thaingeal-achd a tha è 'sruthadh, tha è trid an fhoillseach-aidh so air a chuir far comhair co soilleir, 's gun saoileadh duine gum bu leoir è chuir giorag air

an neach is neo-umhaillicheadh, agus a leaghadh na h-inntinn bu chruaidhe.

Am faod thu bhi 'd dhuin' aig a bheil riason, ni h-eadh ach a d' dhuine deagh-bheusach, agus gidheadh buanacha gun sgoinn a bhi agad air ceud deachdadh araidh an nàduir-dhaonna? C'ait' a bheil do cho'-mhothachadh air an ni tha ceart agus freagarrach, mar cuala tu riamh an guth labhar àrd sin, a tha gairm gach cinneach air feadh na talmhuinn gu h-ùmhlachd chràbhaich? No ma chuala tu è, co leis a chum thu fo chois na tograidhean nàdurra sin is bitheanta leis a dhùsgadh? Ged' ghairm fein a d' mhac, a d' shaor-dhuine, a d' charaid, 's a' gabhail ort a bhi dileas, agus càirdeil anns gach daimh dhiubh sin; a bheil mothachadh idir air na tha thu 'n comaine do cheud Phàranta, t-àrd Uachdaran, agus do Charaid is mò? Am faod è co-sheasamh ri fior shubhailc no ri urram, thu bhi faicilleach a thoirt seachad diolaidh air son nan comainean is lugha, agus gidheadh gun sgoinn a bhi agad do 'n chomain is luachmhoire, is naomha, agus is sineadh de 'n iomlan? 'Nuair tha tuigse nàduir a' teagasg nan Tartarach, agus nan Innseanach, gu ùrnuigh a chuir an co'-chuideachd ri'n dèircibh agus ri'n deagh oibre, do 'n chumhachd sin o bheil iad ann am barail, a tha gach math a' teachd, nach measar è na sgainnil, anns an staid is soilleireadh sam bheil an nàdur-daonna, agus

fo na h-òrduighibh is fior-ghloine de chreidimh, gun do chuireadh air cùl gach mothachadh air taingealachd do Fhlaitheas, agus gun do dhiultadh gach urram a bha 'n dlighe do'n Dia mhòr agus fhior ? Ciod a tha shamhuil sin de ghiulan a' ciallachadh, ach gu bheil cuid de na tograidhibh is luachmhoir a bhuineas do 'n nàdur-dhaonna gan di, no gum bheil iad gu fein-thoileil ga'n cleth ? Gu cinnteach tha fàillne sonruichte sa chridhe sin a tha fuireach fuar agus neo-mothachail, far am bu choir dha bhi gu cridheil, blà, càirdeil. Gu cinnteach tha na h-urrad thruaill'-eachd a' gabhail tàmh 'an sin, 's is leoir a thruailleadh gach tobar eile o'm bu chòir deagh-bheusan sruthadh.

Ach a thuilleadh air so, 's eigin domh a nochda san dara àite, Far a bheil dearmad air a dheanamh air diadhachd, nach 'eil na dleasnuis shaoghalta air an co'-lionadh co riaghailteach no co bunailteach 's bu chòir dhoibh. Bithidh a chùis gu minig gun bhi a co'-chordadh ; agus bithidh subhailc tha air a stèigheachadh air buanachar a tha tuill' is beag gu cumail suas, do ghnàth fuasgailte, agus air chrith. Oir tha claonthograidh ar nàduir, agus co-liugha buaireadh 'n ar rathad gum mi-ghnàthachadh, 's gu bheil nithe is cumhachdaiche na ar riason fein, feumail an sparradh air duine. Tha mothachadh eadar math agus olc, no air onoir, no miann a bhi

fiughantach, tuill' is lag gu cuir an aghaidh ar n an-tograidh. Ann an àm shuaimhnich na beatha, faodai na tograidhean nàdurra sin cùis a dheanamh, faodaidh è bith, ann an giulan air aghaidh gnothaichean saoghalta le càileigin de riaghailt. Ach fuirich gus an tig deuchainn shonruichte. Eireadh buaireas nan an-togradh. Bitheadh an cridhe air a leona le doilgheas cràiteach, no air a chràdh le buaireas laidir, agus chi thu 'n sin gu bheil subhailc gun diadhachd neo-chomasach air ar beatha a riaghladh gu ceart. Tha i dh' easbhuidh a cul-taice laidir, agus a fior chulai-bhrosnuchaidh. Tuitidh i fo chudthrom cruaidh-fhortain, no gèillidh i do dhian-iartus chiontaich.

'S eigin do na h-aobhair mhòr a tha tàrmucha buan-sheasamhachd agus danarrachd ann an cùis, a bhi leoir-shoilleir agus so-fhaicinn. Reachd-thabhairtear diadhaidh a cuir a ghuth an cèill o neamh ; Fianuis uil-fhiosrach, a dearcadh oirn 'nar n-uile-dhiomhaireachdaibh. Uachdaran uile-chumhachdach, a sìneadh a mach a laimhe a dh' ìoca peanais no duais, a leige ris diubhrais neo-fhaicinnich an t-saoghail, a' toirt fios duinn air an t-suaimhneas bhith-bhuan a tha air ulluchadh fa chomhair an ionracain san ath-bheatha, agus air an *dian-chorruich* a tha feitheamh air an aingidh : 'S iad sin na smuaintean a tha cumail an t-saoghail fo smachd, a tha

cumail suas ionracas, agus a tha bacadh uilc. Tha iad a 'cuir ri subhailc an urram sin bu chòir do ghnàth bhi 'na co'-chuideachd. Tha iad a' toirt ùghdarrais lagha do shanais na coguis. A' co-oibreachadh le uile dheagh-rùin duine mhaith, a' neartuchadh agus a' còmhnadh le 'n oirpibh. Cha 'n fhaod thu lan-earbs' a bhi agad a dèircean duine nach 'eil a' smaoineachadh air Dia, agus nach 'eil a' cuir suas ùrnuigh an co'-lorg oibribh seirceil. Ach 'n uair tha fiughantas air a dhlu-leantuinn le diadhachd, tha 'n tobar o bheil è ruith ni's cinntiche agus ni's bunailtiche.—Ann an aon fhocal, thoir air falbh diadhachd, agus tha gach post air a bheil modhanna a' seasamh air bhall-chrith. Anns gach cridhe tha thu laguchadh buaidhean subhailc, agus aig a chuid is pailte de 'n t-sluagh, tha thu a' tilgeadh a cumhachd bun os-ceann.

Mar so dh' fheuch mi, gu bheil modhanna gun chràbhadh an dà chuid fàillneach agus neo-sheasmhach, thèid mi nis air m' aghaidh a' nochdadh an an-bharr' eile, ùrnuighean gun dèircean, agus cràbhadh gun mhodhanna.

Tha è gnàthaichte anns gach linn, coslais chràbhach a chuir ann an riochd nan dleasnas mòra, eadhon, truacantas agus trocair. Tha iad tuill' is lionmhor a tha gam mealladh fein, le bhi ann am barail gum faigh iad càirdeas an Cruith'-ear, ge do dhearmaid iad ceartas a dheanamh r'an co'-chreatuiribh. Ach faodaidh an samh-

uil sin de dhaoin' a bhi cinnteach nach 'eil an cràbhadh de'n ghnè cheart. Cha 'n 'eil ann ach ni a dhealbh iad fein, neo-aithnichte do riason, neo-aithnichte ann am focal Dè. Anns na sgriobtuiribh tha sinn an còmhnuidh air ar seoladh gu'r creidimh a dhearbhadh le'r n-oibribh, ar gràdh do Dhia le 'r speis do dhaoinibh. Tha è air iarruidh oirn a thoirt fainear gur è cràbhadh a tha 'g ath-ghinmheann a chridhe, agus a tha ga dhealbh gu maitheas. Tha è air a theagasg gur diomhain duinn ùmhlachd air bith a thoirt do Chriosd, mar dean sinn *na nithe a tha è 'g iarruidh ;* agus gur *è gràdh, sìth, caomhalachd, maitheas, ciuineas, agus stuaim, cha 'n è mhain iartais a lagha, ach gnà thoraidh a spioraid* *. Uime sin, am feadh a tha cràbhadh cosmhuil ri bhi dùrachdach, ma tha modhanna a' claonadh, tha mòr aobhar agad a chreidsinn gu bheil cràbhadh air a cho'-measga le ni-eigin truaillidh. Agus ma chailleas tu uair air bith, gu tur cùram de d'dheagh-bheusaibh ; ge do ni thu iomad ùrnuigh, mar toir thu seachad dèircean ; ma tha thu ann an coslas eud-mhor a thaobh Dhe, agus cealgach no neo-chothromach ri daoinibh ; ma tha thu cruaidh gann-chridheach, garg an toirt achmhasain, agus foirneartach ad' ghiulan ; an sin bi làn-chinnteach nach robh anns an ni a shaoil thu bhi na chràbhadh ach

* Luc. vi. 46. Gal. v. 22.

fuaim fhaoin. Oir 's co luath, a rèir samhladh an sgriobtuir, *a thig uisge searbh a tobair milis*, no dh' fhàsas fòghnuain as a chraoibh fhìona, 's a thig an samhuil sud de thoradh o fhior chràbhadh.

Tha an ni d' an tug thu 'n t' ainm sin, a nochda gur è aon de na tri nithibh so a leanas. An dara cuid cha robh ann ach sgàile cealgach diadhachd, chum daoin' a mhealladh; no 's è bh' ann aiteal ealamh dùrachd, no leaghadh a chridhe air thuairmse, *a tha siubhal air falbh mar neul na maidne no an drùchd mhoch;* no ni a tha eagal orm a tha tuill' is bitheant' a' tachairt, gur è garaidh-dhìon inntinn chealgach, shaobh-chràbhach, agus thruaillidh. Oir tha gach gnè dhaoine, eadhon a chuid is measa, buailteach, a bheag no mhòr, do agartas an coguis. Cha b' urradh dhoibh iad fein riamh a chuir air neo-chomraich an t-sanais sin, a tha 'g innseadh dhoibh, gun robh ni-eigin feumail r' a dheanamh, a chum an sìth a dheanamh suas ri Ard-Riaghlair an domhain. Ach, gidheadh bu deachdair leo dealuchadh ri buannachd na hèacorach, no ri sòlais chealgach a pheacaidh; neo-thoileach air ùmhlachd a thoirt do 'n lagh naomha sin a tha 'g iarruidh lan-fhireantachd, 's tric a thug iad oirp air co'-roinn a dheanamh ri Neamh; co'-roinn a tha os iosal an grunnd cridhe iomadh neach, aig nach 'eil a chridh aideachadh le 'm beul. Ma ghabhas Dia amhain

os laimh gèill 'an cuid do nithibh a mhatha dhoibh, bheir iad co'-leasachadh dha le pailteas ùmhlachd. Ma bhios iad fàillneach nan caithe-beatha, bheir iad oirp air a dheanamh suas le bhi firinneach nan creidimh; agus ma bhios iad goirid ann an gnothaichibh iochdmhor truacanta, bheir iad oirp air lan-dìoladh a thoirt air an son le pailteas ùrnuigh.

Ach tha 'n oirp co faoin, 's a tha i co mi-naomha. Tha è dearbh-shoilleir o riason agus o thuigse nàduir, nach 'eil aoradh diadhaidh, as eug'ais ceartas agus deagh-bheusan, air chor air bith taitneach do 'n Uile-chumhachdach. *Ciod è lionmhoireachd ur n-iobairtean dhomhsa? ars an Tighearna. Na tugaibh tabhartas diomhain uaibh ni 's mo: tha tùis na gràinealachd dhomh. A ghealach ùr agus an t-sàbaid, gairm a cho-chruinnich, cha 'n fhaodar leam fhulang; is eu-ceart eadhon an co-ghairm naomha**. Sguir, a dhuin amaidich agus an-diadhaidh! Na bi ann am barail gu bheil an t-Uile-chumhachdach na bhith lag-chuiseach faoin a ghabhas cuir seach-ad le faoineachd agus le cainnt ùmhail; no gun toilich thu è le fearas-mhòr no le spleadhachas aoraidh on leth a muigh. Ciod è t-uil' aoradh dha? *An ith easan feoil t-iobairtean, no an òl è fuil nan gabhar a dh' iobradh?* Am bheil a bharail agad gur h-ann a chuir a bheag no

* Isa. i. 11—14.

mhor r' a ghloir-san, a chaidh aoradh iarruidh ort, no r' a shuaimhneas, le d' mholadh lag agus neo-iomlan? Bu luaithe dh' fhaodadh tu dealradh na grèin' a mheudachadh le cuiseig laiste, no an tairneanach àrduchadh le d' ghuth. 'S ann gu mathas an duine fein, 's cha 'n ann do Dhia, a chaidh aoradh agus urnuighean iarruidh; cha 'n ann gu glòir Dhe a mheudachadh, ach a chum 's gum biodh an duine n' a b' fhearr; chum 's gu 'm biodh mothachadh iomchuidh aig air an staid eiseamailich anns a bheil è, agus gu ruigheachd air na tograidhean diadhuidh agus taitneach anns a bheil a mhathas is àirde a' co'-sheasamh.

Shaoileadh daoine nach 'eil ann an diadhachd uile cùis is soilleireadh na so; gidheadh tha sinn a' faicinn gu bheil è feumail fhuran gu bitheant' air a chinne-daoine. Ciod an cionfath man do shuidhich do Chruith'ear thus' anns an t-saoghal, ann am meadhon do chòmpanach, ach a chum, mar dhuin' ann am measg dhaoine, gum meudaichidh tu eolas; gu 'n cuireadh gach aon na inbh fein an leas coitchionn air aghaidh; mar fhear pòsda, mar bhràthair, mar mhac, no mar charaid, gun deanadh tu do dhlighe fein gu caomh-chridheach cothromach; agus mar so oirp a thoirt air bhi cosmhuil Ris-san, a tha do ghnàth a' cuir sonus a chreutairibh air aghaidh, agus aig a bheil *a chaomh thròcairean os cionn uile oibre?* Agus am bheil do dhànadas agadsa,

a bha 'g ìobradh neo-chiontas neo-lochdach do d' ana-mhiannaibh fein; a bha cuir mi-shuaimhneas agus dragh air muinntir eile, le d' chuilbheartachd agus le d'shannt; a bha toirt bròin air a bhanntraich agus air an dilleachdan chum t-ionmhais fein a mheudachadh; am bi thu co an-dàna 's gun dlùthaich thu ri Dia le d' aoradh agus le d' ùrnuighibh, agus am bheil thu ann am barail gun amhairc è nuas ort ann an sìth? An gabh Dia na riaghailt agus a cheartais a leithid sin do cho'-leasacha bochd an èirig briseadh a reachd? An gabh Dia a ghràidh tlachd do sheirbheis duin' a tha na nàmhuid d'a cho-chreatuiribh? Am bi fiuthair aig fear-truailleadh dhaoine ri ionad-còmhnuidh nan spioradaibh fior-ghlan agus beannuicht' a shealbhuchadh?—Creid è, *'s èigin dhàsan a tha 'g ràdh gu bheil è 'gràdhuchadh Dhè, a bhràthair a ghràdhachadh mar an ceudna. Sguir o dheanamh uilc; foghlum math a dheanamh. Iarr breitheanas; cobhair am feumach, thoir breith air an dilleachdan, tagair cùis na banntraich:* Agus an sin, *Thig dlù do Dhia, agus thig easan am fagus duit, gairm air an là do thriobluid, agus freagraidh è thu.* An sin thèid t-ùrnuighean agus do dhèircean suas, mar cho-chuimhneachain, am fianuis an Dè mhoir.

Nochd mi a nis a chòire tha ann a bhi roinn diadhachd; a' cuir dà ni o chèile, eadhon Cràbhadh do Dhia, agus Seirc do dhaoinibh, nithe a tha ann an cleachdadh neo-sgarthail, ma

tha iad fior agus neo-chealgach. Thugamaid anis fa'near an deagh thoradh a tha sruthadh o iad a bhi an co-chuideachd a chèile.

Tha iad a bhi co'-lath a' deanamh suas fior chliu taitneach, ciatach. agus ionmholta an fhior-Chriosduidh, agus an duin' fhoghaintich. Ma ni thu dearmad air a h-aon diubh, ged a bheir thu barrachd anns an aon eile, cha 'n 'eil thu air chor air bith iomlan. Cha 'n 'eil do chliu taitneach ach air aon laimh; air an laimh eile tha è buailteach do iomadh mi-chliu. Agus mar tha sibh a toirt eas-urram dhuibh fein, tha sibh a' deanamh fior ana-ceartas air diadhachd. Oir, le'n eadar-sgaradh o chèile, tha sibh ga dheanamh buailteach do dh' achmhasan an t-saoghail; agus faodaidh è bith leis an roinn leth-phairtich so, gu bheil tuille dochair ga dheanamh air diadhachd, ann am barail dhaoinbh, na le mi-ghnàthachadh follaiseach. Ni an neo-chreideach fanoid air do chràbhadh 'n uair a chi è thu deanamh dearmad air na dleasnuis shaoghalta. Ni am fear-dian-eudmhor dimeas air na modhannaibh uile, 'n uair a chi è thus' a gabhail ort fein a' bhi 'n tòir air subhailc, ged a tha thu deanamh dìmeas air Dia. 'N uair tha easan air a bheil eagal Dè, 's a tha cothromach agus fiùghantach ri daoinibh, a' nochda diadhachd do 'n t-saoghal na làn-thaitneachd. Tha è follaiseach na ghiulan, le dhealradh nàdurra agus tha ghathan a' sgaoileadh àigh ma thimchioll. Tha dheagh alladh os cionn

mi-chliu. Tha è maraon taitneach agus measail. Tha sgàth air miosguinn fein oirp a thoirt air, agus tha na droch dhaoine a' toirt da meas agus urram nan cridhe.

'S è so an duine bhitheas a bheatha an da chuid sìochail agus sonadh. Tha easan a tha deanamh dearmad air cràbhadh no subhailc, do ghnà buailteach do chnàmhan agartas a chogais. Faodaidh a mhaitheas leth-phairteach miodal a dheanamh ris 'an àm sealladh faoin a ghabhail diubh; ach 'nuair mhosglas uaigneas no àmghar suas cumhachd smaoineachaidh, bheirear air a mhothachadh nach toir aon earrann de dhleasnas air a cho'-lionadh, dìoladh seachad air son earrann eile tha air a dhearmad. Ann an àm dha bhi cuir suas ùrnuighean, cuiridh bhi cuimhneachadh air a mhi-cheartas a bha è cuir an gniomh, cealgoireachd as a leth; agus 'n uair a bhitheas è roinn a dheirceau, cuiridh na h-ùrnuighean a chuireas an duine bochd suas as a leth, nàir air a thaobh a dhearmaid fein air Dia. Ni a choguis àite no laimhe a thighinn a mach air a bhalladh a sgriobhadh na aghaidh, *Tha thu air do thomhas air a mheidh, agus fhuaradh easbhui'each thu**. 'N uair tha easan a tha *coimhead creideamh agus deagh choguis*, a tha mar a dhìcheall a co-lionadh a dhleasnuis do Dhia

* Dan. v. 27.

agus do dhuine, a' sealbhachadh sonais, le mothachadh air giulan neo-lochdach, agus cothromach, agus air ionracas agus air treibh-dhireas a chridhe, co fad sa leigeas laigse nàduir.—Tha 'n duine saoghalta na choigreach air sòlais fhiorghloin agus thaitnich a chràbhaidh. Faodaidh è toil-inntinn a mhealtuinn, ann an oibribh fiughantais agus tròcair. Ach cha 'n 'eil na shòlas-san an taitneachd sin, a tha beothachadh mothachadh an duine sin a tha san àm cheudna a' togail a chridhe ri Athair nan uile, agus a' meas gu bheil è a' gluasad a rèir Dhè. Tha 'n duin' aig a' bheil a làn-earbsa na chràbhadh, mar 'eil an cràbhadh sin ga bhrosnuchadh gu bhi mathasach, cha 'n è a mhàin na choigrich air an t' sòlas a tha 'g èiridh o bhi fiughantach, ach 's eigin da bhi mothachail air a chràdh a tha sruthadh a dhroch thograibh. Ach 'n uair a tha fiughantas agus diadhachd air an dlù-cheangal ri chèile, tha iad a' taosgadh air cridhe an fhir aig am bi iad, sòlas fior-ghlan agus neothruaillidh. Tha dhèircean ga chliuthachadh do dhaoinibh; tha ùrnuighean do Dhia. Tha è 'g amharc air an dà shaoghal gun fhiamh gun ghiorag. Tha è 'g amharc air a chruthachadh gu leir gu sìochail gun bhruaidlein; agus ma tha è ann am mòran de ghnothaichibh an t-saoghail so, tha è mathasach do dhaoinibh. Ma tha chòmhnuidh 'an uaigneas, tha è 'gluasad feadh obair nàduir mar ann am fiannis Dè. Tha

gach cuspair air a bheothachadh dha le làn-mhothachadh air làthaireachd Dhe. Tha è faicinn obair laimhe fhial fhiughantaich Athair nan uile, anns gach aon ni; agus le aiteas cridhe tha è cluinntinn agus a' freagairt a ghuth os iosal. 'N uair a dh' amhairceas è suas chum neamh, tha è deanamh gàirdeachais le bhi smuainteachadh gur h-ann an sin a tha 'n Dia gam bheil è toirt seirbheis agus urram a chòmhnuidh; an Slanui'ear as a bheil earbsadh, agus Spiorad nan gràs o bheil deachdadh a chràbhaidh agus a sheirc a sruthadh. 'N uair a dh' amhairceas è ma thimchioll feadh an t-saoghail, 's taitneach leis bhi cuimhneachadh air a mhath a rinn è, no bha na rùn a dheanamh, da cho-chreutairibh man cuairt da. Nach sòlasach dha bhi smuainteachadh nach urrainn duine bochd air bith a ràdh, gun do chum è a dhlighe uaithe; no gun d' amhairc è gun iochd air cruaidh-fhortan neach air bith; ach gu bheil ùrnuigh an fheumaich agus an aosmhoir a ghnà gan cuir suas as a leth; agus beannachd na muinntir air an d' rinn è cobhair nan airc a ghnà a' teachd air.

Tha beatha a tha air a caitheamh air a mhodh so a' treorachadh gu crich shonadh. Cha leoir a ràdh, gu bheil creidimh agus cràbhadh, maille ri deagh ghniomharraibh a' deanamh suas an ullachaidh a tha feumail chum rioghachd nèimh a shealbhachadh; ach tha iad da rìreadh a tionnsg-

nadh air a sealbhachadh. Anns gach earrann d' ar beatha sann annta sin a tha sonus a' co'-sheasamh. 'S iad fior chomharran na h-ath-ghinmheinn Chriosduidh iad. 'S iad comharradh an Spioraid Naoimh iad, leis a bheil daoine maithe air a ràdh, gu bheil iad *air an nasgadh gu latha na saorsadh.* Tha stèigh ar Teagaisg a nochda dhuinn co taitneach 's a tha iad le Dia. A measg gach uile chùram a tha è 'gabhail mu ghnothaichibh saoghalta a chinne-daoine, cha robh ùrnuighean agus dèircean Chornelius 'an an-fhios da. Thug è 'n aire do dheagh rùin cridhe an duine mhath so. Ach chunnaic è gun robh iad fathast neo-iomlan, le aineolas air a chreidimh Chriosduidh. Chum cionfath an aineolais a thoirt as an rathad, agus a thoirt dà làn-eolas air an Dia sin gan robh è toirt aoraidh, chuir è teachdaire neo-chumanta o neamh da ionnsuidh. Am feadh a bha priunnsachan na talmhuinn air am fàgail gu'n comhairl agus gu'n gliocas fein ; am feadh a bha Cinn-fheadhna a' buadhachadh no tuiteam air thuairmeas, chaidh Aingeal a chuir o righ-chathair Dhe a dh' ionnsuidh an deagh Cheannaird-cheud so.

Ciod a dh' fhaodas mi tuill' a ràdh a mholadh a chaith-beatha bheannuichte so, ach gur ì an ni sin air an toil le Dia urram a chuir ? Tha daoine gu minig, a' comharrachadh a mach mar chuspairean am meas, laoich thrèine, eagmhais-

ich, chumhachdaich, agus ainmeil; ach an Ti sin *nach 'eil a faicinn mar chi duine,* tha è gu tric a'g amharc seachad air na buaidhibh sin a tha soilleir do 'n chinne-daoine, agus a' dearcadh o'n leth a stigh air na tograidhibh a tha brosnuchadh gu deagh ghniomh. Na tograidhean sin o bheil deagh ghniomh agus deagh chaithe-beatha a' sruthadh. Am bheil aon neach, cia iosal air bith a staid anns a beatha so, air *a bheil eagal Dè agus a tha 'g oibreachadh fireantachd;* a tha ùrnuighean agus a' dhèircean gu neo-chealgach air an toirt seachad, o chridhe ionraic, caomhail, agus cràbhach? Tha na dèircean agus na h-ùrnuighean sin a' dol suas mar chuimhneachan an lathair an Dia sin, *aig nach 'eil meas air pearsa duine seach a cheile.* Tha 'n t-Uile-chumhachdach ag amharc air le mor thlachd. Tha foillseachadh diadhaidh ullamh gu theagasg. Ni Aingil frithealadh dha. Tha iad ag amharc air mar an co'-chompanach a' so suas; agus air a shonsan tha iad ann am phàrras ag ullachadh, *nan truscain gheala, nam pailme, agus slait-rioghail nan ionracan.*

Chum an urraim agus a bheannuchaidh so, oirpicheadh air cridheachan a ghnà ruigheachd air, agus re fad air cuairte sa bheatha so, biodh na focail bheannuichte leis a bheil mi a' co-dhunadh do ghnàth 'nar n-aire, chum ar caithe-beatha bhi air a stiuradh ga rèir. *Dh' fheuch è*

*dhuit, O duine! ciod a tha maith; agus ciod a tha 'n Tighearn ag iarruidh ort, ach ceartas a ghnàthachadh, tròcair a ghràdhachadh,—agus gluasad gu h-iriosal maille ri d' Dhia?* *

Micah vi. 8.

# SEARMOIN II.

M' AN CHUMHACHD A TH' AIG DIADHACHD AIR AMHGHAR.

---

SALM. xxvii. 5.

*Oir folachaidh è mi 'na sgàth-thigh ann an latha an uilc, folaichidh è mi ann an diomhaireachd a phàilliuin; air carraig togaidh è suas mi.*

THA beatha an duine do ghnàth anbharra caochlaideach, làn de neo-chinnteachd agus de mhùghadh, de dh' iomaguin agus de dh' eagal. Anns gach co'-thional cràbhach, tha mòran nam measg a dh' fhaodar a ràdh, gu bheil iad mi-shealbhar; agus cha 'n 'eil fios aig a chuid eile dhiubh c'uin a dh' fhaodas iad fein a bhi mar sin cuideachd. Oir cha 'n 'eil soirbheachadh duine sam bith air thalamh cinnteach, agus dearbh-sheasmhach. Faodaidh dui-neoil dhorcha cruinneachadh m'an timchioll-san ann an ùine ghearr, ged a tha iad anns a cheart àm so an làn-shoirbheachadh, agus thoil-inntinn. Ann am measg an

t-suaimhnis mhealltaich so a tha iad a' sealbh-achadh, faodaidh è bith gu bheil an dèuchainn leis a bheil iad ri bhi air am fiosrachadh san àm a' cruinneachadh m' an timchioll. *Ach ma mhaireas duine ioma bliadhna, agus gun dean è gàirdeachas annta uile, gidheadh cuimhnicheadh è làithean an dorchadais, gum bi iad lionmhor.* Ecles. xi. 8.

Uaith so tha è soilleir, nach 'eil ni air bith is ro-fheumaile do dhuine, no cionnas a bhitheas è uimichte chum àmhghair na beatha a choinneachadh; air chor 's gur urradh dha smaoineachadh orra man tig iad gun sgàth, agus m' as èigin doibh teachd, gu 'n giulain è leo gun mheith-inntinn. Air feadh gach linn, tha gliocas an eagnuidh, ionmhais an t-saibhir, agus neart nan cumhachdach, air an gnàthachadh, chum an dion o àmhghair, no an deanamh ni's neo-bhuailtiche gu bhi air an dochann leo. Tha cumhachd ag oirpeachadh cruaidh-chas no àmhghar a chumail fad air falbh. Tha Teallsanachd a' teagasg, 'n uair a thig è dlù do laimh, buaidh a thoirt air le foighidinn; agus tha saibhreas ag iarruidh gach gnè thoil-inntinn a dh' fhaodas docair a lughdachadh no a deanamh ni's so-iomchaire.

Am feadh a tha gliocas an t-saoghail mar so air a ghnàthachadh, cha lugha tha diadhachd a' toirt do cheart aire air a chuspair chudthromach cheudna. Tha è 'g innse dhuinn san Stèigh

Theagaisg, mu *sgàth-thigh* tha Dia cuir suas chum a sheirbheisich a dhion an *àm triobluid,* mu *ionad dìomhair na phàilliuin* anns an toir è iad, mu *charraig air an cuir è suas iad;* agus an àit' eile tha è 'g innse dhuinn mu *sgiath* agus mu thargaid a tha è sgaoileadh rompa, chum an dion o *uamhunn na h-oidhche, agus na saighde a ruidheas san là.* Nis, ciod is gnè do na h-innealaibh dion sin, a tha Dia le mòr-chùram a' solar dhoibh-san air a bheil eagal? 'N do chuir è suas daighneach laidir air bith, air nach drùigh mi-shealbh, chum na daoine cràbhach agus diadhaidh a thearbadh o 'n chuid eile de 'n chinne-daoine, agus a chum an dìon o thruaigh-ibh choitchionn na beatha so? Cha do chuir; tha sinn gam faicinn cho buailteach do thubaist-ibh na beatha so's a tha daoin' eile. Tha 'n dion a tha diadhachd a' solar, gu h-iomlan o 'n leth a stigh. 'S è 'n cridhe a tha è 'gabhail os laimh a dhìon, 's cha 'n è 'n taobh a muigh. 'N uair a thig *àm an uilc,* oir 's fheudar dha tighinn air an iomlan, tha è cuir nan daoine matha fo *sgàth-thigh* an Uile-chumhachdaich leis an tearuint-eachd agus an t-sìth sin a bhuileachadh orra, a tha 'g èiridh o bhi creidsinn gu bheil iad fo dhìon an Uile-chumhachdaich. Tha è gan toirt gu *dìomhaireachd a phailliuin,* le tobair shòlasach fhosgladh dhoibh-san, air a bheil càch an-fhiosrach. Leis an neart inntinn sin a tha è buileachadh orra, tha è *gan cuir suas air car-*

*raig*, 'an aghaidh am faod an doinshion bualadh gu laidir, ach cha 'n urra dhi a ghluasad. Bheir mi oirp air fheuchainn cia co fad 's a tha na sòlais a tha sruthadh o dhiadhachd a' toilltinn a chliu mhòir a tha air a bhuileachadh orra leis na chaidh ainmeachadh. Chum na crìche so, coimeasaidh mi cor dhroch dhaoine agus dhaoine matha ri chèile, 'n uair tha iad araon a' fulang fo àmhghair na beatha so; agus ni mi fòghnadh iomchuidh o na thèid a labhairt, a bhitheas gu nàdurradh a' leantainn o 'n teagasg so.

I. Tha Diadhachd ag ullachachadh na h-inntinn a ghiulan gu foighidneach leis gach dosguinn a dh' fhaodas teachd 'n ar rathad; ach 's è is gnà le dubhailc meith-inntinn a bhrosnuchadh fo 'n deuchainn is lugha. Am feadh a tha daoine saoghalta a' meudachadh an seilbh, agus an càirdean, tha iad am barail gu bheil iad gan neartuchadh fein 'an aghaidh gach deuchainn a dh' fhaodas teachd nan rathad. Tha iad ag ràdh 'n an cridhe, *Tha mo shliabh laidir, cha ghluaisear am feasd mi.* Ach 's truagh a tha iad gam mealladh fein, oir an àite bhi gan neartuchadh fein, 's ann a tha iad a' lagachadh an ni a bha comasach air an cumail suas 'n uair a thigeadh na deuchainnean sin. 'Si'n inntinn a dh' fheumas an cumail suas san àm sin; agus tha 'n inntinn-san, le 'n ro-dhèigh air saoghaltachd, air a truailleadh agus air a h-anmhunnachadh. Air dhoibh bhi 'n ro-dèigh

air sàimh an t-saoghail so, tha iad a' tuiteam fo dha chionta mhòir; tha iad gan druideadh fein a mach o gach cobhair ach an saoghal, agus tha iad a 'meudachadh am mothachadh air gach urchaid a tha teachd uaith-sin.

Cha 'n 'eil aon chuid rùin no inntinn aca a sheasmhas 'an aghaidh àmhghair. Cha 'n 'eil rùin ac' a neartuicheas iad gu amharc seach cùisibh gnàthaichte; agus an uair a thig dos-guinn nan caramh cia neo-shòlasach am beachd m' an chùis. Tha 'n lochdan gan cumail o earbs' a dheanamh a' cumhachd air bith is àirde no iad fein, no gu muinghinn a chuir a' ni air bith gan stiùradh is fearr no an gliocas fein. Agus leis mar nach 'eil cùltaic air bith aca o rùn, 's co beag tha aca o inntinn a tha air a truailleadh trid soirbheachaidh. Chaill iad a mheasarrachd inntinn a bheir air duine glic è fein a shocruchadh a rèir r' a staid. Air dhoibh a bhi re ùine mhòr air am mealladh le dòchais chealgach, tha iad air boile agus air an cràdh leis gach mealla-dòchais. Sòghmhor, agus meith-chridheach, cha 'n urra dhoibh mi-shuaimh-neas air bith a ghiulan. Le àrdan agus le an-dànadas, cha 'n urra dhoibh ni air bith fhul-ang a chuireas 'an aghaidh am barail fein. Le'n samhuil sin de thograidhibh altrum, a tha co neo fhreagarrach do 'n bheatha dhiombuain so, tha iad air fàsgadh cuibhrionn dhùbailte de shearbhadas ann an cupan an dubhachais;

gheuraich iad faobhar a chlaidheamh a tha 'n togail chum am bualadh. Tha iad nan coigrich do shòlais stuama na h-inntinn fhior-ghloin. Tha iad aineolach air gach toil-inntinn ach na tha 'g èiridh o dhroch-bheirt agus o dhiomhanas; leis a sin tha 'n àmhghar tur claoidhte. B' è slainte agus saibhreas an dà phost air an robh iad a' socrachadh. Cuir a h-aon diubh air chrith, agus aomaidh an uile dhòchais agus an sòlais a dh' ionnsuidh an làir. Gun sòlas gun cho'-fhurtachd tha iad nan sìneadh air an talamh; air an co'-èigneacha gu cuir leis an Ephraimeach na chaoi mhuladaich, *Thug sibh leibh mo dhiathan a rinn mi, agus ciod tuille tha agam?* Breith. xviii. 24. 'S ann as leth an leithidibh sin de dh' aobhair is eigin duinn na spiorada briste, an nàdur feargach frionasach, agus mi-fhoighidneach, a tha co bitheant' an co'-chuideachd sean aois, no ann an call maoin dhaoin aingidh.

Ach faiceamaid am mùghadh mòr a tha eadar an staid-san agus cor an duine mhath, ann an deuchainnibh feicheannaich na beatha! Dh' ullaich diadhachd inntinn gu socrach air son gach ni a dh' fhaodadh tachairt dà ann sa bheatha chaochlaidich so. Theagaisg i dha gnè fior shonais. Thog i inntinn gu tràthail bharr nithe faoine an t-saoghail so, le nochda dha an diomhainichead; agus le nithibh is luachmhoire gu mor no iad sin a leige ris da. Cha

'n 'eil triobluidean a' teachd air gun fhios da, agus leis a sin cha 'n 'eil iad ga bhonn-ghluasad. Bha è deasuichte fa chomhair na garbh dhoininn co math agus ris an fhèth-fhionn, ann am fairge bhuaireasaich na beatha so. Tha fios aige gur h-ann air chumhnanta 's nach sealbhaicheadh è gach ni bu mhath leis a thainig è stigh do 'n t-saoghal so; agus uime sin cha 'n 'eil è air a mhealladh gu ro-mhor, 'n uair tha an ni sin a tha bàsmhor, a' bàsuchadh; 'n uair tha an nì sin a tha caochlaideach, a' teannadh ri mùghadh; agus 'n uair a tha an ni sin a bha fios aige nach robh ann ach faileas, a' siubhal air falbh.

Tha gach togradh agus gach cleachdadh a tha diadhachd a' teagasg, a neartuchadh na h-inntinn. Chithear gach ni a ghlanas an cridhe, gun neartuich se è mar an ceudna. Le duine bhi caitheadh a bheatha gu *cothromach, stuama, agus diadhaidh*, chithear gu bheil è faighinn trid a chleachdai sin a spiorad a bhi stèigheil air a dheagh riaghladh. Air àrach suas le gràs an Spioraid Naoimh, chum nithe maith na beatha so a shealbhachadh, gun bhi air a thogail suas gu h-uaibhreach le 'n soirbheachadh, no ga thoirt fein thairis d'a ana-miannuibh feolmhor, ach 's ann a tha è coinneachadh a mhi-fhortain a tha na chrannchur le giulan tul-chuiseach duineil. Tha è air a chleachda ri stuamachd agus ri feinàicheadh. Dh' fhoghlum è danarrachd agus fein-cheannsuchadh. Tha è gnàthaichte ri amh-

arc suas ri Freasdal àrd-uachdranach an Uile-chumhachdaich, a tha stiùradh gach ni sa bheatha so, cha 'n ann a mhain le h-urram, ach mar an ceudna le lan-earbsa agus le muinghinn.

Cha robh an t-àm a bha'ghnothaichean saoghalta a' cinntinn leis, air a mheas leis-san na àm air aiteas neo-tharbhach, ach 's ann a bha è a' stèigheachadh inntinn ann am fiosrachadh feumail, agus a' foghlum nithe bha cliu-thoilltinneach, agus ion-mhiannuichte. Bha iad sin a làthair gu còmhnadh leis 'n uair a thainig uair a chruaidh-dheuchainn. Tha iad a' buanachadh maille ris co math an àm a thinnis is an àm a shlainte ; ann an àm bochduinn co math san àm saibhris ; ann an uairean a dhiomhaireachd uaignich, co math 's 'nuair tha è air a chuairteachadh le chàirdibh agus le cuideachda chridheil. O bhi mealtuinn a phailteis, 's urrainn da, gun smuairein, tionnda chum a bheagain, o'n sealbhaich è ioma co'-fhurtachd. Bha a phriomh shòlais do ghnàth a' sruthadh o bhi foisneach ciùin, neo-lochdach, agus stuamadh ; agus 's ann air an samhuil sin de shuidheachadh inntinn a tha caochlaidhean an t-saoghail so a' deanamh an drùghadh is lugha. Tha inntinn do ghnà mar rioghachd dha, agus faodaidh è a sìor-shealbhuchadh. Cha 'n ann o'n t-saoghal a bha gach sochair a bha è mealtuinn ; agus air an aobhar sin cha 'n urrainn do 'n t-saoghal a cheart ain-

deoin gach dosguinn, an toirt uile air falbh uaithe.

II. Tha triobluidean na beatha so air am maolachadh do dheagh dhaoinibh le bhi cuimhneach air an giulan math; am feadh a tha iad gu mòr air an antromachadh do 'n droch dhuine, le bhi gabhail sealladh cùil d'a ghnàthachadh. Am feadh a tha peacaich gu h-aobhach ait, tha iad ann an càil a mùchadh agartais an coguis. Air an giulan air falbh le gnothaichibh agus lanaighear; tha iad dian ann an dealbh, no dùrachdach 'an toir; air am breugadh le dòchas, no air an sèideadh suas le bhi sealbhachadh; tha iad air an cumail o smuaintibh dùrachdach, leis an othail a tha m'an timchioll. Ach tha choguis tuill' is laidir gu bhi air a sìor chumail fo chois. Tha àm àraidh ann am beatha gach aon duine, anns an eigin da bhi air a nochda direach mar tha è, na shealla fein; Agus 'nuair a thig an t-àm sin, mo thruaigh easan a tha air a chràdh leis an t-sealladh! Ann an uair dhubhaich agus uaignich an àmhghair, 'n uair a bhios inntinn duine fo throm chràdh le calldach saoghalta, cionnas is urrainn da fhulang, a chaithe-beatha a leige ris da air a mhodh is eigin do choguis chiontaich a rùsgadh? 'S eagallach an ni, 'an sin, a bhi cuimhneachadh air na chaidh seachad. Tha è leige ris da, caithe-beatha a chaidh a struidheadh air falbh ann an diomhanas, agus ann an amaideachd, no air a' caitheadh ann an

anbharr' aingidheachd agus peacaidh; gun inbh air bith air an gleidheadh, no idir dleasnais fheumail air an coilionadh. Tha peacaidh air an deachaidh guth thairis, ag èiridh a nis suas na shealla le 'n duaichneachd nàdurra. Tha trom-mhothachadh air a chionta 'an 'co-chuideachda ris gach mi-shealbh eile tha teachd na charamh. Air leis gu bheil è faicinn làmh Dhè, air an do chuir è corruich, sìnte mach gu follaiseach na aghaidh. Anns a cheart àm 's am mò bheil do dh' fheum aig duin' air a mhisnich a chumail suas, cia co do-ghiulain 's a tha 'm barrachd cudthrom so dha, a' meudachadh iargain an-shocair, mealladh-dòchais, no sean aois! Cia truagh a chor-san d'an eigin am fulang cò'-lath, agartas ciontai, agus campar cruaidh-fhortain! *Faodaidh spiorad duine anmhuinneachd a chumail suas; ach co 's urrainn spiorad leoint' a ghiulan?*

Tha easan a tha coimhead deagh choguis, a' sealbhachadh sìth, cliu, agus mòrachd inntinn, fo na cruaidh-chais shaoghalta is mò. Faodar teisteas deagh choguis aithneachadh, seach an uaill andàna sin air neo-chiontas, ni tha gach fior Chriosduidh a' cùlachadh gu tur. Mar is fearr è, 's ann is iriosal è, agus is mothachaileadh è air fhàillnibh. Ach ged 'a tha è 'g aideachadh nach urrainn è ni air bith a thagradh o Dhia a thaobh a thoillteanais fein, gidheadh 's urrainn è earbsa gun gabhar gu tròcaireach ris trid Iosa Criosd, a rèir cumhnant' an t-soisgeil. Tha

dòchas aige gun deachaidh *ùrnuighean agus a dhèircean suas mar chuimhneachain 'am fianuis Dè*. Bha cràbhadh agus subhailc ann an toiseach a bheatha, mar phòr a chaidh chur na shoirbheachadh saoghalta, agus tha è nis' a faighinn an toraidh 'na theinn. Faodaidh è bith gun d' rinn saibhreas, sòlais, agus càirdean saoghalta, *sgiathan doibh fein*, 's gun *do theich iad air falbh*. Ach tha 'm feum iomchuidh a rinn è de na sochairibh sin am feadh 's a dh' fhuirich iad, an spiorad measarradh leis 'n do mheal è iad, na h-oibribh iochdmhor a rinn è, agus an deagh eisimpleir a nochd è do dhaoinibh eile, tha iad sin uil' a' buanachadh leis. Le bhi cuimhneachadh orra sin, tha è mealtuinn àm a shoirbheachaidh, an dara h-uair; agus math a dh' fhaoidte gu bheil an sealbhachadh so le bhi meòraich orra, co taitneach 's a bha 'n ceud mhealtuinn. Tha è air teachd gu àm is cudthromaiche agus is feumaile. Tha è na aobhar mòr aiteas dà gun do tharruing è sòlas maireannach, o'n ni sin nach 'eil ann fein, ach diombuan; agus gun do shocraich è an ni sin a bha thaobh nàduir caochlaideach.——" Ma " tha mo thuras a nis gu criochnachadh, tha 'n " toil-inntinn so agam, nach do ruith mi gu " diomhain." *Chog mi 'n deagh chath; ghleidh mi an creidimh*. " Cha 'n 'eil luchd air bith air " m' inntinn. Cha 'n 'eil uabhas orm roimh 'n " ath-bheatha. Dh' oirpich mi mo dhleasnas a " chuir an gniomh, agus mo shìth a dheanamh

" ri Dia. Gach ni eile fàgaidh mi ann am buil " Dè." 'S iad sin na smuaintean o bheil *solas a'g èiridh ann an dorchadas do'n duin' ionraic*; smuaintean a tha deanamh uairean dubhach, uaigneach, aimbeartach, an fhior-chriosduidh suilbhear agus ait, agus a tha fuireach maille ris, m'as eigin da fhulang, ann an gainntir, no air fògradh; a tha ciùineachadh gearain a mhulaid, a' beothachadh laigse an aosda, agus a tha na ìocshlaint àigh dhasan a th' air leabaidh na h-easlainte, is taitniche blas, agus is mò èifeachd no aon ni is urrainn an saoghal a thoirt seachad.

Amhairc m'an cuairt duit, agus chi thu gu bheil a chuid is pailte de 'n t-sluagh a' togail fianuis air an fhirinn so, gu bheil an inntin ni 's fearr no stòras; gu bheil na tha è mothachadh o'n leth a stigh, 'na ghnothach gu mòr is cudthromaiche no aon ni a dh' fhaodas tachairt dà o'n leth a muigh. Biodh duine air a thoirt gu staid dheuchainnich agus chruaidh, air chor 's gum bi fhulangais follaiseach. Cha 'n i a cheud cheist a chuireas sinn ma thimchioll, Ciod a tha è fulang? ach, Cionnas a tha è ga ghiulan? A bheil inntinn shocair aige? no, bheil è mar gu'm biodh è ro-neo-thoilichte o'n leth a stigh? Ma tha sinn 'am barail gu bheil è gu sìochail ciùin, a' striochda do thoil an Fhreasdail, agus gu bheil è air a chumail suas le mothachadh air ionracas, ga ghiulan fein gu ciatach, 'an sin tha chliu a'

meudachadh, agus tha thruaighe a lughdachadh 'n ar beachd-ne. Tha sinn ni 's dòcha cliu agus urram a thoirt da, no gu truas a ghabhail ris.

Cuimhnichibh na dh' fhuiling daoine naomha air sgàth an coguis, agus an t-suilbhearachd leis an d' fhuiling iad. Air an laimh eile, 'n uair tha choguis a' leum 'an aodan duine, agus a' co-aontuchadh le truaighibh eile a chiontaich o'n leth a muigh, smaoinich cia eagallach na bhios na cho'-lorg. Nach minig a chi sinn, 'n uair a thigeadh calldach mor saoghalt' orra, an diaigh dhoibh mi-fheum a dheanamh air na bhuilich am freasdal orra, gu mi-chialluch, amaideach, an-dàna a' cuir laimhe annta fèin, chum an saoradh o agartais an coguis, a bha gan cruaidh bhioradh agus gan cràdh co mòr, 's gun robh è eacomasach dhoibh fhulang.

Na bithibh air chor air bith ann am barail gur h-ann amhain an calldach saoghalta a tha fior thruaighe an duin' a' co-sheasamh. Cha 'n 'eil ach na ciontaich anbharra truagh. Tha anamharus, agus an-earbsa, dìteadh agus coir-iomchair an inntinn fein, mothachadh a bhi aca gun do tharruing iad na nithe sin air son a bheil iad a fulang air an cinn fein, agus 'an dùil eagallaich ri tuill' a theachd orra is mò agus is measa no iad sin; 's iad sin na nithe àraidh a tha deanamh suas truaighe dhaoine. Cha'n è a mhàin gu bheil iad a' geurachadh saighdean a

chràidh, ach tha iad a' truailleadh an lot mar an ceudna. Ach 'n uair a thig cruaidh-fhortain air an duine mhath, cha 'n 'eil an samhuil sin de cho-luchd-còmhnaidh nan co-chuideachd. Faodaidh iad fhàgail frionasach, ach tha neart 'an taobh a stigh dheth nach ceadaich dhoibh tuille drùghadh a dheanamh air. Tha ceudfaithean inntinn fallain. Cha 'n urrainn do 'n t-saoghal a lot air dhoigh 's nach gabh è leigheas.

III. Ann an àm an teinn, cha 'n urrainn do na droch dhaoinibh, amharc suas ri fear-teasairginn ; am feadh a tha na daoine matha gan earbsa fein, le muinghinn agus le dòchas bunailteach, ri cùram an Uile-chumhachdaich. Tha inntinn duine, a tha a thaobh nàduir fann, a làn-thuigsinn a laigse 'n uair bhios è air a chuairteachadh le dosguinn. A' gèilleadh do uilc a dh' fhartluich air, cha 'n 'eil e ni 's faide a' cuir earbs' a' neart fein. Tha è le sùil deuraich, agus le cridhe brònach ag amharc mu thimchioll air son ni eigin ga dhìon, air son cumhachd eigin ga chumail suas ; agus 'n uair a thrèigeas an saoghal è, mar 'eil ni air bith eile aige dh' ionnsuidh an teich è, 's bochd da rìreadh a chor. Co nis a dh' ionnsuidh a thèid an t-aingidh, anns a chor so, a dh' iarruidh cobhair ? An diaigh dhoibh cathachadh 'an aghaidh mi-shoirbheachaidh agus dheuchainnibh cruaidh na beatha, gus a bheil iad air glan-fhàillneachadh, b' aobhach leo pilleadh air an ais gu diadhachd a chum an dìon. Ach tha

'n t-ionad dìon sin air a dhruideadh nan aghaidh; tha è air a chuairteachadh le uabhasaibh. Cha 'n 'eil iad a' faicinn 'an sin, Fear-tearmunn chum an teich iad, ach Breitheamh roi bheil eagal aca; agus an uair is mò tha dh' fheum ac' air a chàirdeas, 's ann a tha iad ag asluchadh an dìon o fheirg. Ma thug è aon uair *cuire dhoibh, s gun do dhiult iad, agus gun do shìn è mach a lamhan 'n uair nach robh iad a' toirt aire*, nach 'eil mòran do chion-fath eagail ac' a nis, gum fàg è iad *a dh' itheadh toradh an slighibh fein, agus ri bhi air an lionadh le 'n innleachdaibh fèin; agus gun dean è gàire 'n uair a thig an àmhghair, agus fanoid 'n uair thig an eagal?*

Ach 's è fàth misnich is mò is urrainn a bhi aig duine, 'n uair a thig àm a thriobluid, gu bheil fios aige gu bheil còir aig air deagh-ghean Ard-riaghlair an t-saoghail. Tha gach gnè chreidimh a' toirt na misniche so do dhaoinibh matha. Ach 's ann do 'n Chreidimh Chriosduidh a bha è air a shùnrachadh am foillseachadh so a thoirt a chum làn-inbh. Oir 's è rùn sònraicht an fhoillseachaidh sin, è fein a chàramh ri cor duine, air dà dhoigh 'àraidh; 's è sin, è bhi ciontach 'am fianuis Dè, agus è bhi ri dian-stri 'an aghaidh uilc na beatha so. Le mothachadh air a cheud ni, tha è nochda dha Eadarmheadhonair agus rèite; agus le mothachadh air an darna ni, tha è gealladh dha Spiorad nan gràs agus co'-fhurtachd. Is fuasgladh lan-

dhiongmhaltadh è, a ruigheachd air ar cruaidh-chais spioradail, co math agus aimseireil. Tha'n t-aon lamh a tha gealltuinn maitheanas do 'n aithreachan, agus còmhnadh do 'n anfhann, a' fritheala sòlais agus dòchais dhoibh-san a tha fo àmhghar.

'S fiach dhuibh an aire shonruicht' a thoirt leis a bheachd so, nach 'eil ainm is bitheanta le Dia a ghabhail air fein anns na sgriobtuiribh, na Caraid an fheumaich. 'S è truacantas a bhuaidh sin 'na nàdur a tha è nochdadh fo choilion coslas, chum gun deanadh è a mhòrachd fein freagarrach d' ar laigsin-ne, agus gun solaireadh è ìocshlaint do dhoilgheasaibh a chinne-daoine. 'S è fear-èisdeachd gach ùrnuigh; ach tha è air a chuir an cèill duinn, gu bheil è toirt an *ro-aire do ghlaodh an duine bhochd, agus a' gabhail suim do dh' ùrnuigh an fheumaich.* Tha è riaghladh a chreutairean uile le ceartas agus gliocas; ach tha è 'gabhail air fèin air mhodh sonruichte *breitheanas a chuir 'an gniomh do 'n neach tha ga shàruchadh, an coigreach a dhìon, agus easan aig nach 'eil neach gu chobhair a shaoradh o laimh fhear-millidh. Air son foirneart an aimbeartaich, agus osnaich an fheumaich, èiridh mi ars' an Tighearna, ga chuir ann an tearuinteachd uaithe-san a bhagras 'na aghaidh. 'S è Dia Athair nan dilleachdan, agus Breitheamh nam banntrach, ann an ionad-còmhnuidh a naomhachd. Togaidh è suas iadsan tha*

*air an cromadh siòs. Gabhaidh è còmhnuidh leis an aithreachan. Leighisidh è iadsan aig am bheil an cridhe briste. Oir 's aithne dha ar dealbh ; 's cuimhne leis gur duslach sinn.* Salm. ix. 8.—cii. 17.—cxlvi. 7.—lxviii. 7.—cxlvii. 3.—ciii. 14. &c. Ma chunnaic è na bhuan-ghliocas iomchuidh a choilion aon da chreutairibh a shuidheachadh ann an staid dheuchainnich, tha è a' gabhail truais de 'n staid sin. Cha 'n 'eil è ga mheas na thàir air fein a bhi 'na ionad-dìon dhoibh-san a tha deagh-bheusach agus cràbhach ; agus tha è toirt cuireadh dhoibh, iad a thaosgadh an cridhe a mach 'na làthair, nan uile thèinn. Tha nithe a tha cuir dhaoin' eile ni 's faide uaithe, ga chuir ni 's mò air an crannsan. Cha 'n 'eil aon dearmad no tàir a tha 'n saoghal a' deanamh orra, gan deanamh ni 's tàireile na shealladh-san. Cha 'n 'eil dìomhaireachd air bith gam folach uaithe, agus ge d' a dhearmaid gach caraid air thalamh iad, cha 'n 'eil iad air an dearmad le Dia nam feart. Tha è 'g èisdeachd osann dhìomhair a chràidh, nach cualadh aon neach saoghalta ; agus tha è toirt fainear an deur a tha sileadh, ga nach 'eil daoine toirt aire, no air a' bheil iad a deanamh tàir.

Bheir an samhuil sin de bheachd-shealladh air an Uile-chumhachdach mòr shòlas do gach cridhe cràbhach. Tha iad a' nochdadh a riaghladh co fhèitheil, chiùin, chàirdeil, 's gu bheil iad a' fògradh na gruaim sin a tha 'n

crochadh os ceann a chinne-daoine. Theid duine math tre ghnothaichibh le treubhantas, agus fuilingidh è le foighidinn th'ar tomhas, 'n uair bhios è lan-chreidsinn gu bheil gean-math Dhè aige. Air, ged a ni 'n saoghal foirneart agus claoidh, tha è 'g amharc suas ri Breitheamh a chumas cothrom ris; tha è leigeadh a chùis gu ràidhe fianuis aig a bheil fios air a threibh-dhireas; tha è ga earbsa fein ri Caraid nach trèig am feasd è. 'N uair a tha è sgìth le buaireannaibh na beatha so, tha cràbhadh a' fosgladh dha ionad-tàimh, a tha sìochail, sàmhach, far a bheil ùinich na beatha so, fo chois, agus cùram an t-saoghail air a chall ann an dichuimhn shonadh; far a bheil *an t-aingidh a 'sgur o dhragh, agus a bheil fois aig an aitim a tha sgìth.* An sin tha inntinn a fàs ciùin; tha buaireas a spioraid a' traoghadh, agus tha cunggaidh leighis àigh air a taosgadh na lotaibh. Le bhi leigeadh ris do Charaid neo-fhaicinneach na h-aobhair mhulaid dhiomhair sin a tha cuir dragh air, tha chridhe air eatromachadh. Cha'n 'eil è ga mheas fein aonaranach no air a thrèigsinn. Tha è creidsinn gu bheil Dia a làthair maille ris, agus gur è an Spiorad Naomh a tha toirt da a cho'-fhurtachd. O'n *ionad dhiomhair sin anns a phàilliuin neamhuidh,* a tha'n stèigh theagaisg ag ràdh, anns am bheil è air a ghabhail a stigh, tha è 'cluintinn a ghuth so teachd a mach, *Gairm orm ann an là do thriobluid, agus freagraidh mi thu. Na biodh*

*eagal ort; oir tha mise leat. Na bi fo uamhunn; oir 's mise do Dhia.* Agus leis mar tha è cluinntinn guth nach 'eil a' labhairt ri neach air bith ach riusan a tha glan 'n an cridhe, 's amhuil a tha è faicinn laimhe nach 'eil peacaich a' faicinn. Tha è faicinn lamh an Fhreasdail a stiùradh an domhain gu h-iomlan; agus le oibreachadh diomhair neo-mhearachdach, a' seoladh gach cùis chum sonas nan ionracan. Tha na h-àmhghair sin a tha daoin' eile meas a bhi nan teachdairean corruich o Neamh, air am meas leis-san, a fhritheåladh naomhachaidh agus gliocais. Far nach 'eil iadsan a' faicinn ach uamhasan na doininn a tha man cuairt doibh, tha easan a faicinn an Aingil a tha marcachd anns an ioma-ghaoith, agus a tha stiuradh na doininn. Uatha sin tha *sìth a coimhead na h-inntinn agus a chridhe*, nach 'eil r'a fhaotainn 'an aon àit' air bith eile ach fo *phàilliuin* an *Uile-chumhachdaich.*

IV. Tha sòlas ai; daoine matha fo 'n triobluidibh le dòchas ri Neamh *a shealbhachadh;* am feadh a tha droch dhaoine a dh' easbhuidh an dòchais so, agus fo mhòr iomaguin mu thimchioll na h-ath-bheatha. Cha 'n urrainn anam an duine gun chàil-eigin de chùram a bhi air mu ciod is cor dha 'an diaigh na beatha so. Tha àmanna ann, a tha eadhon do na daoinibh matha fein, ann am meadhon an toil-inntinn, le bhi smuainteachadh air siorruidheachd, a tha cuir uamhunn orra. Ach gu mòr ni 's mò na sin, 'n

uair a tha na sòlais sin a' dealuchadh riu, a chuid a chuid; 'n uair tha am beath' a' mùghadh, agus a fàs dorch agus neo-shuilbhearradh; 'n uair a tha na caochlaidhean sin, a' toirt rabhadh dhoibhsan is lugha cùram, gun d' thèid an ni a tha co chaochlaideach 'an ùine ghearr cuibhte air falbh; an sin le mòr dhùrachd thèid a cheist chudthromach so a chuir air a chridhe, Co an saoghal 's an d' theid sinn a rithist? Cia an-truagh cor an duine sin a tha ann an teagamh mu chùis ris a bheil na h-urrad aig an earbsadh; a tha ann am measg an-amharus agus mòr-iomaguin, a' dlùthacha ri crìch a chuairt, agus a tha air bhall-chrith roimh 'n uighe dhorch a tha aige san amharc; aig a bheil toil a bhi beo 'an diaigh a bhàis, agus air a bheil eagal roi 'n staid sin; a' gabhail greim de gach fann dòchas is urrainn saobh-chràbhadh a thoirt dà, agus air bhall-chrith sa cheart àm le bhi cuimhneachadh air a lochdaibh!

Ach buidheachas do Dhia a thug *beatha agus neo-bhàsmhoireachd gu solus;* cha 'n è a mhàin gun tug è iad chum soluis, ach gun d' rinn è cinnteach iad do dheagh dhaoinibh; agus trid bàis agus ais-eirigh Chriosd a *dh' ath-ghin iad gu beo dhòchas air oighreachd neo-thruaillidh, fìor-ghlan, agus nach searg air falbh.* 'S ceart a theirear anns an sgriobtuir ris an dòchas so, *achdair an anma a tha araon cinnteach agus daingean.* Oir mar tha achdair do loingeas, ann an oidhche

dhall dhorcha, air eirthir neo-eolach, air cuan cuisleach uaibhreach, 's amhuil an dòchus so do'n anam, 'n uair a tha è ann an imcheist le buaireasaibh an t-saoghail. Tha è deanamh tearuint an àm cunnairt; agus ann am builsgein neo-chinnteachd tha è buileachadh aon ionad-còmhunidh bunailteach. Gun ag air bith 's è sochair is ro-luachmhoire a tha diadhachd a' buileachadh air daoine. Thugaibh fa'near a bhuaidh a th' aig dòchus air inntinn a chinne-daoine. 'S è 'm fear co'-fhurtachd coitchionn è. 'S è 'n tobar o bheil gach gaisgeadh saoghalt' a' sruthadh. Air am beothachadh le roi-sheal-ladh air math àraidh, tha iad ri stri agus ri saothair fad uile làithe am beatha; agus cha 'n 'eil an doigh air a bheil iad san àm na chulai-bhrosnachaidh cho mòr dhoibh, ris na bhitheas iad 'an diaigh so; 's è sin a tha beothachadh an gluasaid; a' socrachadh an aire, agus a' brosnach-adh an dìchill. A nise, ma tha, ann an gnoth-aichibh cumanta na beatha so, na h-urrad chean-nais aig dòchus air gluasad a chinne-daoine, 'n uair nach 'eil an cuspair co ro-fheumail no co chinnteach; ciod an drùghadh is coltach dha a dheanamh 'n uair a bhitheas an cuspair anns an amharc co anbharra luachmhor ri beatha shòlas-aich neo-bhàsmhoir? Nan gabhta ris an dòchus so leis an làn-dearbh-chinnte a tha 'n Creidimh Criosduidh ag iarruidh, cha 'n è amhain gun lughdaicheadh è, ach chuireadh è as gu tur de

dhosguinn na beatha so. Dh' fhògradh è mi-thoileachas, chuireadh è mulad air cùl, agus chaisgeadh è mothachadh air cràdh.

Ach deanamaid luathsachadh air laigse nàduir; a' gabhail ris na tha ar neo-iomlaineachd a' toirt o dhrùghadh gach cleachda diadhaidh; gidheadh chi sibh a reir mar tha tomhas fiuthair ri Neamh aig oibreachadh air deagh dhaoinibh, gum bi iad ni 's strìochdta fo fhulangais; seadh bithidh iad sonadh an coimeas riusan aig nach 'eil a leithid do *dhòchus*. Ciod an ni ann an gnothaichibh saoghalta, is urrainn mòr-champar a chuir air inntinn an duine sin is urrainn amharc air gach ni saoghalta o chùis a tha co an-àrd os a cheann? ni's lugha gu mòr na sin is urrainn iad buaidh a thoirt air. Cha 'n 'eil ann ach fear-turais tre fhàsaich na beatha so. Tha è air a thuras gu dùthaich is fearr. Cia draghail air bith, agus neo-thaitneach a tha a thuras, tha dearbh chinnt' aige, gu bheil gach asdar latha a tha è deanamh ga thoirt ni 's dlùithe agus ni 's dlùithe air ceann uighe, far an sealbhaich è mòr-fhois, agus làn-shonas.——*Buanaich*, agus bheir thu buaidh. Na gèill, agus soirbhichidh leat. Tha àm na deuchainn dlù air a crìch. Tha t-ionad còmhnaidh air ullachadh air neamh; bithidh do shuaimhneas ann am measg sluaigh thaghta Dhè. Tha a mhi-riaghailt a thug droch-bheirt a stigh a measg oibribh Dhe fagus air a crich; agus bithidh gach deur an ùine ghearr

air an tioramachadh o shùilibh nan ìonracan. Tha tuille drùghadh aig dearbh-chinnte air a chrich shonadh so air buaireis agus diomhanuis na beatha, air an fhior-Chriosduidh neo-fhoghluimte, na ni 's urrainn ùr-labhradh na teallsanachd a dheanamh air an Neo-chreideach is ro-fhoghluimte. Faodaidh iad sin toileach-adh a thoirt do 'n inntinn a th' aig fois; an cridhe a shìochaidh 'n uair bhios è ann an càil air a ghluasad; ach an uair a bhios è goirt agus trom-chlaoidhte, 'n uair a bhios a shòlais is taitniche air an toirt uaithe; 's è 'n t-aon ni a bheir toilinntinn dha, fiuthair a bhi aige ri saoghal is fearr, far an aiseagar dha a rìs na sochairean a chaill è; anns am bi na h-ionracain uile air an co'-chruinneachadh na làthair-san a chruthaich iad. Tha 'n samhuil sin de dhòchais a' fògradh ea-dòchais a tha slugadh duine suas, agus nach 'eil ach a' fàgail a bhròin thiomhuidh sin a tha maothachadh a chridhe, agus a tha gu bitheant' a' fàgail giulan duine gu h-iomlan ni 's ionmhuine agus ni 's taitniche.

'S ann de 'n ghne so tha na sochairean a tha Dia a' buileachadh air daoine matha. Le 'n ullachadh roi-laimh tha è gam fàgail cruadalach; tha bhi beachd-smuainteach air deagh choguis, gan ciùineachadh; agus tha bhi mothachail air deagh-ghean Dè gan cumail suas; agus 'n uair tha gach sòlas eile gan trèigsinn, tha è toirt misnich dhoibh le dòchas a bhi aca ri Flaitheas.

Ann an deanamh a luchd-muinntir aithnichte le 'n samhuil sin de shochairibh, faodar gu firinneach a ràdh, gu bheil Dia a' cuir suas *a phàilliuin* os an ceann anns an droch àm. Cha 'n è a mhàin gu bheil è *a' sgaoileadh bùth dhoibh san fhàsach*, ach tha è ann an seadh ag atharrachadh nàduir m' an timchioll. Chum cainnt mhaisich na sean fhàisneachd a ghnàthachadh ; *dh' fhosgail è tobraichean doibh anns an fhàsach, ann an tir thartmhoir, far nach robh uisge. Tha è toirt air a ghiuthas cinntin 'an ionaid an sgithich ; 'an àite na dris, tha am mirtiol a' fàs. Tha è toirt air ionad-còmhnuidh nan dràgon cinntin 'na fhàsach uaine, agus a' toirt air sèimh uisge ruith m' an cuairt da shluagh.*

Tha 'm fòghnadh is coir a dheanamh o na firinnibh sin co soilleir 's a tha è co feumail. Oirpicheamaid air beatha a chaitheadh, air mhodh a bhios freagarrach chum na sòlais sin fhaotainn o dhiadhachd. Tha 'n cinne-daoin' air fad a' togail fianuis air an dearbh-chinnte, agus air an ro-fheumalachd. Oir cha luaithe thig teanntachd no èigin orra, na theicheas iad chum diadhachd. B' è so an t-ionad-tearmunn coitchionn a dh' iarradh anns gach linn, le sean agus le òg, àrd agus ìosal, faoin agus glic, chum dol da ionnsuidh, 'n uair a thuigeadh iad nach robh fois ri fhaotainn 'an àit' air bith eile, do 'n cheann thinn, no do 'n chridhe ghoirt. Ach a measg na mòr mhuinntir sin a tha tighinn chum

diadhachd gu cobhair fhaghail, cia tearc iadsan aig a bheil còir air teachd dlù dò dh' Ughdar naomh nan sòlas sin? 'S faoin an stèigh air a' bheil an dòchas air a shuidheachadh. Tha moran de shaobh-chràbhadh air a mheasga leis an diadhachd sin, chum a bheil daoine 'teich-eadh trid eigin agus eagail. 'S eigin duit air tùs riaghailt do bheatha a dheanamh dheth, m' an urrainn duit le barantas earbs' a dheanamh as chum do dhìon o àmhghar. 'S fheudar dhuit gèill a thoirt da ùghdarras laghail, agus fein-fhiosrachadh bhi agad air a chumhachd gu t-ath-nuadhachadh, m' am faod thu fiuthair a bhi agad r'a thoradh sòlasach. 'S fheudar dhuit bhi cinnteach a teisteas deagh choguis, agus sìth ri Dia trid Iosa Criosd; no, *'n uair thig na tuiltean, agus a thuiteas an t-uisge, agus a shèideas a ghaoth*, gum faicear nach robh an tigh sin as an robh thu cuir romhad ionad do dhìon a dheanamh, *ach air a stèigheachadh air a ghain-eamh, agus nach b' ann air carraig.* Tha dà dhoigh, agus cha 'n 'eil ach a dhà, air am faod duin' air bith cuir roimhe è fein a stiuradh trid cunnartaibh agus deuchainnibh na beatha so. 'S è aon de na dòighibh gliocas saoghalta; 's è an t-aon eile, dlù leanailt ri *comhairle* na coguis. Tha easan a tha deanamh bun as a cheud dòigh, a' leigeadh na coguis air cùl, agus tha è ga earbsa r'a innleachdaibh agus r'a thapadh fein. Tha è gabhail a chothrom leis gach eolas agus

fiosrachadh tha aig air an t-saoghal. Cha 'n 'eil suim aige de ni air bith ach na tha è meas a bhi chum a bhuannachd fein; agus gun sgoinn do dh' agartas a choguis, tha è 'n dian-thòir air gach doigh a shaoileas è a shoirbhicheas leis. Gheibhear a mach gu bheil an dòigh so, 'n uair a dh' fheuchar a chùis, neo-èifeachdach agus mealltach, ge do tha è gu tric air a ghnàthachadh. Oir tha tapadh dhaoine ea-comasach air cuir roimh ioma cùis dhian nach fhaodar fhaicinn roi-laimh 'sa bheatha so. 'N uair thig na tuilbheuman sin nan neart, tha iad a' sguabadh air falbh, 'am prioba na sùl, na callaidean sin a chuir gliocas an t-saoghail suas a chum an dìon, agus a toirt buaidh, an dà chuid, air a chuilbheartach, agus air an duine neo-sheolta. Tha daoine aig a bheil an caithe-beatha so, gan cumail fein ann an staid anbharra mi-shuaimhneach. Tha 'n làithean a' dol seachad fo ghnà-iomaguin, ag èisdeachd ris gach togradh; air bhall-chrith leis gach caismeachd; ag atharrachadh an riaghailt air gach tionnsgnadh ùr; agus 'n uair a bhrùchdas àmhghair a stigh thairis air an callaid-dhìon, tha iad air am fàgail fòdhpa, ann an staid eadòchasaich, agus ro-bhrònaich.

Tha an dòigh a tha diadhachd a' moladh, calg-dhireach 'an aghaidh so; tha è 'n dà chuid, ni 's urramaiche ann fein, agus ni 's tarbhaiche chum dìon. 'S è so è ann an aon fhocal, dean

do dhleasnas, agus fàg a chùis 'am buil Dè. Gabhadh casan a chaitheas a bheatha air an doigh so, mar a riaghailt sdiùraidh, gnàthachadh an t-Salmadoir, *Earb thusa as an Tighearna, agus dean maith.* Salm. xxxvii. 3. Ri fior ionracas cuireadh è earbsa iriosal a' maitheas Dè. Thugadh an aire shònraicht' a bheir è da dhleasnas, misneach ga earbsa chràbhaich. Deanadh earbsa chràbhach misneach a thoirt da ann an co'-lionadh a dhleasnuis. Na gabhadh è eolas air slighe air bith, ach air an t-slighe dhirich cheirt. Anns an uair is mò iomaguin mu nithe an t-saoghail, na feoraicheadh è ceist air bith, ach, Ciod a tha ceart, iomchuidh, agus freagarrach? Cionnas a tha è freagarrach dha mar dhuine, agus mar Chriosduidh è fein a ghnàthachadh? Air dha barail na coguis fhaotainn, *earbadh è a shlighe ris an Tighearna.* Rachadh è air aghaidh ann an deanamh a dhleasnuis gun eagal gun iomaguin; a' cuir roimhe, ge do ni an saoghal mi-shealbhar è, nach 'eil è na chomas a dheanamh 'na shlaoightire; agus le làn-mhuinghinn as na tha Dia agus a choguis aig àithneadh dha a ghiulan no fhulang, gu 'n cum Dia agus a choguis suas è chum a dheanamh.—'S iad cleachduinnean mar sin, na nithe is fearr a dh' ullachadh duine air son a chrannchuir chaochlaidich sa beatha so a ghiulan. 'S iad a bheir sìth dhà o'n leth a stigh. Cha bhi easan a

smuainticheas agus a ni mar so, buailteach do chreuchd air bith ach na dh' fhaodas diadhachd a leigheas. Faodaidh è buillean an àmhghair fhaireachduinn, ach cha mhothaich è goirteas a chridhe.

# SEARMOIN III.

M' AN CHUMHACHD A TH' AIG DIADHACHD AIR SOIRBHEACHADH.

---

SALM I. 3.

*Bithidh è mar chraoibh suidhichte làimh ri sruthaibh uisge, a bheir a mach toradh 'na h-aimsir, agus nach caill a duilleach: agus soirbhichidh leis gach ni a ni è.*

CHAIDH an drùghadh sonadh a tha aig diadhachd air beatha dhaoine, 'an àm àmhghair, a thoirt fa'near anns an t-Searmoin th' air thoiseach air a so. Tha barail dhaoin' a' co-chòrdadh mu thimchioll so ni 's bitheanta, na mu aon sochair eile a tha diadhachd a' tagradh. Tha iad gu h-aon-sgeulach a' buileachadh dreuchd Comhfhurt'ear air. Ach am fad 's a tha gnothaichean a' soirbheachadh leo, tha iad ullamh gu mheas 'na aoidhe neo-fheumail, faodaidh è bith gum meas iad è 'na fhear-fòirnidh neo-thaitneach. Na bitheamaid mar so a' deanamh ana-ceartais

air diadhachd, no a ro-fheumalachd a chuibh-reachadh gu aon earrainn de bheatha duine. Cha robh è riamh air a shònruchadh gu bhi ach a mhàin na bhan-altrum do 'n easlainteach, agus 'na bhata do 'n aosmhor. Tha mi cuir romham a nis fheuchainn duibh, Gu bheil è ceart co feumail a mhealtuinn soirbheachaidh, 's a tha è ann an toirt sòlais seachad ann an àm mi-shoirbh-eachaidh : Nach 'eil soirbheachadh sealbhar ach a mhàin do 'n duine mhaith, ma dh' fhaodas sinn sin a ràdh ; agus gun tionndaidh è mach, do gach neach eile, na àm neo-tharbhach agus mi-aoibhneach.

Tha 'n Salmadoir san stèigh theagaisg, le dealbh a tharruing o aon de na cuspairibh is taitnich air aghaidh nàduir, a' cuir an cèill duin' a tha cinntinn ann an làn-shoirbheachadh. Ach co ris a tha è air a ràdh ? Ris-san, a tha na ranna air thoiseach air a so a'g innseadh dhuinn, *nach gluais ann an comhairle nan aingidh, nach seas ann an slighe nam peacach, agus nach suidh ann an cathair luchd fanoid ; ach aig am bheil tlachd ann an lagh an Tighearna.* 'S easan a mhain *a tha cosmhuil ris a chraoibh tha suidhichte ri taobh nan sruthaibh uisge ;* am feadh, *a tha na h-aingidh,* mar tha è ag ràdh, *gun bhi mar sin ;* ach ge b'e co ciatach 's a tha 'n staid ag amharc do dhaoinibh, cha 'n 'eil iad gu deimhin *ach mar mholl a sgapas a ghaoth.* Mar dhearbhadh air an teagasg so, cuiridh mi far comhair cuid de nith-

ibh a tha cuir eadar-dhealuchadh eadar soirbheachadh an duine mhath agus a pheacaich; agus co'-dhunaidh mi, le fheuchainn na cunnartan agus na truaigheanna, anns a bheil am peacach ullamh gu tuiteam, le bhi air a shuidheachadh ann an cor co taitneach san t-saoghal.

I. Tha cràbhadh, agus taing do Dhia, a' cuideachadh gu ro-mhor ri soirbheachadh a bheothachadh. Tha taingealachd 'na thogradh taitneach. Tha mothachadh bhi agad air càirdeas neach eile, a' deanamh a chridhe ait, agus a' cuir impidh air gus a chomain a dhìoladh; agus ma theid ni taitneach air bith a thoirt seachad, meudaichidh è gu mor a luach, gur tiodhlac' o charaid a th' ann. Tha mi 'g aideachadh, gum faod sochairean a bhuilichear le daoinibh, faodaidh è bith, a bhi draghail. Oir cha 'n 'eil subhailc dhaoine ann an àm air bith iomlan; agus theagamh gu bheil fiuthair mhiriasonda air an dara laimh, agus air an laimh eile, tuille 's a chòir de mhothachadh air bhi san eiseimeil, a' cnàmh 'an uaigneas toil-inntinn na sochair, agus a' tionnda na comain air càirdeas, gu cion-fàth eud. Ach cha chuir ni air bith dheth so dragh air ar cion-fath bhi taingeil do Dhia. Tha shochairean gun leth-phairt air bith; agus leis an taingealachd is treibh-dhiriche, agus is neo-amharusaiche, tha duine maith ag amharc suas ra Charaid Uile-chumhachdach, aig nach 'eil ni air bith san amharc, ach sonas na muinn-

tir a tha è beannuchadh, agus nach 'eil ag iarruidh aon ni orra 'na èirig, ach cridhe cràbhach agus taingeil. Am feadh nach urrainn daoin eile, an soirbheachadh a chuir as leth aon ni is àirde na aobhair shaoghalta, agus gu tric, air son nithe faoin suarrach a chuidich, air leo, le 'n oirpibh; nach mòr is mò an t-aobhar tlachd tha aig òglaich Dhè, air amharc suas ri laimh fhiughantaich an Uile-chumhachdaich, a thog suas iad; agus a thug sàbhailte tearuint' iad roimh cheumaibh eugsamhuil na beatha so; agus a chrùn iad le dearbhadh air a dheagh-ghean os cionn an co'-chompanachaibh?

Thugamaid fa'near, nach è a mhain taingealachd air son na chaidh seachad, ach mothachadh dleasnach air son a dheagh-ghean a tha sinn san àm a sealbhachadh, a tha gar brosnachadh chum buidheachais. S iad a mhàin daoine maith, ann an laithibh an soirbheachaidh, a chluinneas an guth so a' labhairt riu; *Imich romhad, ith t-aran le gàirdeachas, agus òl t-fhìon le cridhe subhach; oir tha Dia a nis toilichte le t-oibribh.* Ecles. ix. 7. Tha Ughdar an sonais, a' toirt dhoibh còir air a thiodhlaca féin a mhealtuinn le suilbhearrachd, 'N uair a tha droch dhaoine, mar g'am b' ann, a goid gun fhios sochairean an t-saoghail so, gun chomas air bith ac' o Dhia, sealbhadoir an t-saoghail; tha daoine maith a' suidhe sios gu follaiseach gu cuirm na beatha, le cuireadh càirdeil o Athair nan uile. Cha 'n

'eil eagail chiontach air bith a' bacadh an gair-deachais. Tha beannuchadh Dhè air gach ni tha iad a' sealbhuchadh; tha ghàirdean uile-chumhachdach ag iathadh m'an timchioll chum an dion; agus o so suas, *gheibhear guth an t-subhachais agus na slainte, ann an ionad-comhnuidh an ionracain.* Tha iad a' faicinn sgèimh, neo-aithnichte do dhaoin' eile, air aghaidh na cruitheachd gu h-iomlan. Tha 'n cràbhadh a' tarruing dealradh o neamh, air soirbheachadh an t-saoghail; a' toirt cò'-lath ann san amharc, fèith ghàire nan cumhachd os àird, agus nan cuspairean a bhos. Cha 'n è a mhàin gu bheil urrad shòlais ac' ann an toileachas-inntinn neo-chiontaich na beatha so, ach os-barr, tha iad annta a' cumail co'-chomunn ri Dia. Anns gach ni tha math agus cothromach, tha iad a' toirt fa'near oibreachadh a laimhe. O mhaise na cruitheachd, o oibribh taitneach dhaoine, agus o cho'-chomunn sòlasach o chàch a chèile, tha iad a' togail an tograidh gu ùghdar gach sonais a tha m' an cuairt doibh; agus mar so tha iad a' meudach-adh an toil-inntinn, le gairdeachas inntinn agus spioradail, a chuir ri sòlais thalmhuidh.

Chum na labhair sinn air a cheann teagaisg so a shoilleireacha, thugaibh fa'near an sealbh-achadh suilbhearr' a bh' aig Righ Daibhidh, na staid bhuadhar, 'n uair a sgriobh è 'n treas Salm th'ar-fhichead, agus coimeasaibh na sòlais is mò th' aig a pheacach neo-gheimnidh, ris an

t-suidheachadh shonadh agus thoilichte a tha gu soilleir r'a fhaicinn air feadh an iomlain de 'n t-Sailm sin.—Ann am meadhon a ghreadhnachais rioghail, nach taingeil iriosal a tha è 'g amharc suas ris an Tighearna *mar Aodhaire*. Tha è ni 's sonadh ann an cuir as leth deagh-ghean Dè, gach sochair a bh' aige, seach as leth gliocas a chomhairlich, no neart a chuid sluaigh! Cia ioma dearbhadh air maitheas an Uile-chumhachdaich a dh' èirich suas gu chuimhne, 'n uair tha è labhairt co toilichte mu na *cluanaibh glas, agus mu na h-uisgibh sèimh laimh ris an do threoraich Dia è; mu chupan air an tug è cuir thairis; agus m' an bhòrd a dheasuich è dha 'am fianuis a naimhdibh!* Nach socrach suaimhneach a tha è 'g amharc air aghaidh a dh' ionnsuidh an àm a bheil è ri dol tre *ghleann sgàile a bhàis;* tha è gun eagal gun fhaitchios ro 'n t-sealladh sin, a tha le bhi smaoineach air, a' cuir moran mishuaimhneis air na ciontaich. Cha 'n 'eil eagal uilc air, co fad 'sa tha *slat agus batadh* Aodhaire neamhuidh maille ris; agus tha è ga làn-earbsa le dòchas muinghinneach ri bhi air a stiuradh leis-san anns gach earrann de 'n bheatha so agus de 'n ath-bheatha. *Gu cinnteach leanaidh maitheas agus tròcair rium an cian is beo mi; agus gabhuidh mi còmhnuidh ann an tigh an Tighearna gu siorruidh.*—Nach àluinn, ciatach, cliu-thoiltinneach a mhealtuinn soirbheachaidh a tha 'n so air a chuir far comhair! Cia mòr an t-eadar-

dhealachadh a tha eadar so, agus an sealbhachadh mi-chubhaidh sin, a bhuineas dhoibh-san, nach 'eil ach ag amharc air nithibh talmhuidh; nach 'eil a' togail an smuainte ni 's àirde, na nithe saoghalta, agus faoin oirpean dhaoine; aig nach 'eil fear-teasairginn no caraid air neamh, a bheothachadh an soirbheachaidh, no a bhrosnachadh an cridheacha, gu fior-thàing agus muinghinn.

II. Tha diadhachd a' buileachadh tearuinteachd shonruicht air daoinibh ann am mealtuinn an soirbheachaidh. 'S è cheud smaoineach is bitheanta le duine tuigseach a dheanamh, an diaigh dha bhi air a shocrachadh gu taitneach san t-saoghal, Gu bheil an staid sin a mhairsinn anbharra neo-chinnteach. 'S iomad aobhar a th' aige bhi fo eagal gun tig mùghadh air. Tha è faicinn gum faodar a lot o iomadh taobh; agus mar is liughadh a shochairean, gur h-ann is mo a tha è na chuspair air saighdibh a chruaidhfhortain. Uaithe so tha iomadh eagal ag èiridh 'an inntinn an duine chùramaich; agus dhoibhsan nach 'eil a' gabhail giorag do 'n chùis, tha 'n cunnart a' meudachadh a rèir an neochùram.

'S diomhain a bhi ann am barail gun dean còmhnadh saoghalta ar dìon gu h-èifeachdach, air dhuinn fhaicinn gur è an saoghal a bhi co chaochlaideach is màthair-aobhair d'ar n-eagal. 'S ann o rùn is àirde, o chumhachd a tha os ceann

an t-saoghail, is fheudar dhuinn cobhair iarruidh, a measg an samhuil sin de dh' iomaguin cridhe. Easan 'an àm a shonais, is urrainn amharc suas ri Aon aig a bheil fios air a mheasarrachd, air a thruacantachd, agus air a sheirc; an neach is urrainn a leige gu ràidhe Dhè, nach robh è air a thogail le h-uabhar, no air a thoirt thairis do shòlas, ach gun d-oirpich è na tiodhlacan a bhuilich Dia air, a ghnàthachadh gu meas na Ti a bhuilich iad; tha aig an duine so, ma tha firinn air bith ann an diadhachd, ma tha caomhalachd no maitheas ann an riaghladh na cruinne, barantas gu earbsa bhi aige a' tearuinteachd agus muinghinn. Cha 'n è gu bheil còir air gràs an Uile-chumhachdaich a' toirt dearbhchinnte do dhuine maith, ni 's mò na do dhaoin' eile, gum bi a bheatha gun bhuaireis agus gun triobluidean. Tha caochladh agus atharrachadh a' deilbh fior nàdur an t-saoghail. Ach ge do chaochlaidheas an saoghal m'a thimchioll an duine mhath, tha stèigh dòchuis aige nach 'eil è 'na chomas easan a dheanamh neo-shonadh. Ge b' è ni a dh' atharraicheas, tha freasdal Dè neo-chaochlaideach; agus tha a spèis do 'n ionracan gun atharrachadh. Ma 's è toil Dia aon sochair a thoirt uaithe, tha è earbsach gum builich è sochair eile air. Ge b' è ni tha air a thoirt da, no air a thoirt uaithe, tha cinnt' aig, air a cheann ma dheire, gun *oibrich gach ni chum̄ a mhath.*

Leis an inntinn shuidhichte so, cha 'n 'eil è fo iomaguin, mar na droch dhaoine, le neo-bhunailtichead an t-saoghail. Cha 'n 'eil na cunnairt, a tha toirt buaidh air daoin' eile, ga ghluasadsan. Tha è sealbhuchadh sonais na beatha gun truailleadh gun cheasad *, a chionn gu bheil è gam mealtuinn am fad 's a mhaireas iad, gun iomaguin gun bhruaidlein. Cha 'n iadsan a mhàin an t-aon mhath a tha aige. 'S è 'm beatha 'n uair a thig iad, 's an uair a dh' fhalbhas iad, 's urrainn è amharc orra a' falbh uaithe gun bhile-ghatha gun iomaguin. Tha a shoirbheachadh a' gabhail freumh ni 's doimhne, na tha sonas nan aingidh. Agus air an aobhar sin, tha è san stèigh theagaisg, air a choimeas ri *craoibh suidhichte aig na sruthaibh uisge ;* craobh, a dh' fhaodas an doinshion a meoir a lùbadh, ach cha 'n 'eil è 'n comas di a bun a ghluasad ; craobh, a dh' fhaodas air uairibh a duilleach agus a blàth a chàll, ach gidheadh gleidhidh i a h-ionad, agus ann an àm iomchuidh thig i a rìs fo bhlàth as ùr. Ach 's ann a tha 'n t-aingidh na shonas, a reir an t-samhluidh ann an leabhar Iob, cosmhuil ris *an luachair a tha fàs ann san làthaich.* Iob. viii. 11. cuiseag fhaoin, a dh' fhaodas fuireach uaine ri taobh sruthain, co fad 's a bhios caomh dhealradh na grèine agus sèimh sheide na gaoithe orra, gus am bris an doinshion gharbh a bun lag 's gun d' theid a freumhachadh as a bun, agus a tilgeadh anns an dúslach.

* Talach.

Feuch ! 's amhuil an soirbheacha-san *a tha di-chuimhneach air Dia ; 's ionann a chrìochnaicheas an dòchas.*

III. Tha diadhachd a' cuir deagh dhaoin' ann an suidheachadh iomchuidh inntinn chum sonas a shealbhachadh. Le beagan smuaineach air a chùis, faodaidh sinn a thuigsinn, nach 'eil a bhi 'n seilbh, ge do bhiodh è gu mairsinn, a' deanamh suas sonuis. Thoir do dhuine gach ni is urrainn an saoghal a bhuileachadh air ; cuairtich è le saibhreas, crùn è le urram ; builich air, m'as toil leat, uachdranachd rioghail ; ach anns a cheart àm sin fàg è fo theanntachd diomhair èigin, no fo thrumadas cridhe, tha thu gun ag air bith a' buileachadh air culaidh-shonais, ach tha thu a' toirt uaithe cumhachd a mealtuinn. Tha thu cuir cuirm air a bheul-thaobh, ach tha comas a blasad a dh' easbhuidh air. Uaith so chi sinn, gu bheil soirbheachadh anns an àite so, a' cialluchadh a mhàin pailteas a shealbhachadh, ach gu neo-chothromach air a cho-chur ris an t-sealbhadoir bhrònach.

Tha sin uile fiosrach ciod an drùghadh a ni tinneas a chuirp, ge nach bi è buaireasach, air soirbheachadh o'n leth a muigh. Cuir a mhàin tàmh na h-oidhche a dhi air an duin' is sunndaiche agus is mò soirbheachadh air thalamh ; cuir aon de cheudfaithean as a riaghailt ; cràidh è anns an aon is lugha da bhallaibh ; agus chi thu 'n sin a mhearrachdas ga fhàgail ; cluinnidh

tu è ri gearan, nach 'eil ann ach creutair truagh, agus bithidh gu minig farmad aige ris an duine bhochd. Agus a' bheil thu ann am barail gu bheil èucail an anma ni 's lugha 'an aghaidh sonais, no tha easlaint a chuirp, no nach 'eil inntinn shubhach, co feumail chum sonais, ri corp fallain? Measamaid toileachadh feolmhor co àrd sa thoilicheas sinn, ach mothaichidh sinn gur h-anns an anam a tha sonas a' co-sheasamh. Tha gnè thruaillidh, agus tograi'ean ciontach dhroch dhaoine, a' cuir an aghaidh gach math a tha'n saoghal a' buileachadh orra. Faodaidh an saoghal daoine sòlasach a ràdh riu, ach do na h-uile dhaoinibh, 's iad sin naimhdean is mò a th' aig sòlas. Le 'n ro-dhùrachd a chum a ghlacadh, tha iad ga thachdadh agus ga mhilleadh. Cha 'n 'eil fios aig neach air bith, ach a mhuinntir gheimnidh, stuama, agus dheagh-bheusaich, cionnas a mhealas iad soirbheacha. Tha iad a' toirt a chum a shòlais buaidhean taitneach inntinn fhallain neo-thruaillidh. Tha iad a' stad san àm cheart, mu bheil sealbhachadh a' fàs mi-thaitneach, agus toil-inntinn a tionndadh gu cràdh. Tha iad nan coigrich do na gearain sin a tha teachd o ghamhlas, o neonachas, agus o gach dubhailc a tha sruthadh o inntinn thruaillte. Am feadh tha toileacha mi-stuamadh a' laguchadh a chuirp agus na h-inntinn, tha fior-ghloine agus subhailc a' meudachadh cumhachd gach sealbhachadh saoghalta. Tha sòlais shèimh mheasa-

radh a' taitneadh ris an *duine* stuama ; ach ann am meadhon a thoil-inntinn is mò, tha 'n duine neo-gheimnidh mi-thoilichte.

Ge b' è àit' air bith am bi cionta an co'-chuid-eachda ri soirbheacha, tha gruaim àraidh agus neo-shunnt do ghnà a'g inndrinne leis. Tha iadsan a tha cumail coinneamhan dìomhair mi-stuamadh, a ghnà air an ribeadh agus fo imcheist leo. Ach tha neo-chiontas a' buileachadh fois agus saorsadh air an inntinn ; ga fàgail fosgailte do gach moth-achadh taitneach ; a' beothachadh an tograidh, cosmhuil ri eatruimeachd nàdurra na h-òige 'an àm slaint' agus fallaineachd ; ni nach urrainn am mi-stuamadh le chridhealas aindeoineach aithris no ruigheachd air, o nach 'eil è a'g èiridh o shlaint' ach o mhisg na h-inntinn.

'S lag gach toil-inntinn anns nach 'eil an cridhe a' gabhail tlachd. Tha fein-thoileachadh nan aingidh, gearr agus diombuan. Ach tha soirbh-eachadh air a dhùbladh do dhuine le a ghnàth-achadh gu fiùghantach. Tha è 'g ath-phiileadh air ais air o gach neach air an do dhrùigh fhiùgh-antas. Ann an caomhalachd na theaghlach, ann an gaol chàirdibh, ann an taingealachd na h-aitim a tha na eiseimeil, ann am meas agus an deagh-chliu o gach neach d' an aithn' è, tha è faicinn beannachdan ga chuairteachadh air gach taobh. " An uair a chual' a chluas, bheannuich " i mi ; agus an uair a chunnaic an t-sùil, thug " i fianuis leam : a chionn gun do shaor mi am

" bochd a bha 'g èigheach, agus an dilleachdan " aig nach robh fear-cuideachaidh. Thainig " beannuchadh an ti a bha ullamh gu bàsuchadh " orm ; agus thug mi air cridhe na banntraich " seinn le h-aoibhneas. Bu shùilean mi do 'n " dàll, agus bu chosan mi do'n bhacach : bha " mi 'm athair do na bochdaibh ; agus a chùis " nach b' aithne dhomh, rannsuich mi 'mach, " Iob. ix. 11,—17." Mar so, am feadh a tha 'n t-ionracan a' fàs mar *chraoibh suidhichte ri taobh nan sruthaibh uisge ; tha è* mar an ceudn' *a' toirt toradh a mach 'na àm :* Agus an toradh sin, a reir steigh an Teagaisg, cha 'n 'eil è toirt a mach air a shon fein na aonar. Cha 'n 'eil è fàs mar chraoibh ann am fàsach uaigneach, a tha sgapadh a blàth ris a ghaoith, agus nach 'eil aon chuid a' toirt toradh no dubhar do aon dùile bheo : ach 's ann a tha è mar chraoibh ann am meadhon tìr àitichte, a tha buileachadh dubhar cairdeil agus fasgadh air cuid de dhaoinibh, agus toradh air cuid eile ; craobh a tha cha 'n è mhàin taitneach leis gach neach a chi i, ach air a beannuchadh leis an fhear thuruis air son a dubhair, agus leis an ocrach air son an lòin a bhuilich i air.

IV. Tha diadh'achd a'g àrduchadh soirbheachadh dhaoine matha, leis a bheachd-shealladh a tha è toirt doibh air sonus is mò 's an athshaoghal. Nochd mi 's an t-searmoin a th' air thoiseach air so, cho èifeachdach 's a tha dòchus ri neamh a shealbhachadh, ann an toirt sòlas

do 'n inntinn fo thriobluidibh na beatha so. Agus 's cinnteach ma 's urrainn an dòchas so duine fo thriobluid a chumail suas, 's fheudar gun dean è mòr-fheum dhasan a tha ann an staid bhuadhar; ma dh' fhògras è dui-ghruaim an àmhghair, 's coltach dha gum beothaich è soirbheacha leis a bharrachd dealraidh a chuireas è air. Cha 'n 'eil an ni a th' againn idir comasach air ar lan-toileachadh. Ris na tha sinn san àm a mealtuinn, 's èigin duinn ni eigin taitneach a tha ri teachd a chumail san amharc, chum ar làn-shàsuchadh. Nach mòr an tuill' a chuirear ri sonas an ìonracain, 'n uair tha è air a ghiulan air aghaidh tre 'n bheatha so gu sìochail sàmhach, 's an uair a sheallas è air gach beannuchadh a tha è mealtuinn, gum faod è a thoirt fa'near nach 'eil annt' ach earlais air sochairibh gu mòr is mò a tha è gu shealbhachadh an diaigh so; faodaidh è àmharc air a bheatha tha è san àm a' caitheadh mar an aon slighe chum dol a dh' ionnsuidh lùchuirt an t-subhachais agus an aoibhneis; agus nach 'eil anns na sochairibh a tha è 'n dràst' a mealtuinn, ach sruthain shèimh a tha feumail chum a chumail suas, gus an ruig è abhuinn na beatha, a tha sruthadh o dheas-laimh Dhe ?—Tha a shamhuil sin de shealladh air a chùis a' glanadh na h-inntinn, agus fòs ga deanamh aoibhin ait. Cha leig iad le duine math tuill' is a chòir de mheas a bhi aig' air na sochairibh a tha è sealbhuchadh san àm; agus

leis a sin tha iad a' deanamh còmhnadh ris, ann am measg buaireannaibh an t-saoghail, chum è fein a chumail ann an suidheachadh iomchuidh, gu sochairibh 'na beatha so a mhealtuinn gu glic stuama.

Cha 'n 'eil sòlas saoghalt' air bith nach searg; agus gabhar gràin do 'n chuid is pailte dhiubh. Uaith so, chithear gu bheil anns an staid is sonadh, iomad culaidh-smuairein agus mi-mhisnich. Tha fàsluichean ann sa chaithe-beatha is sòlasaiche, nach 'eil è comasach do 'n t-saoghal a lìonadh. Ciod a cho'-fhurtachd is mò do na h-àmaibh sin, n'an dòchas a tha 'g èiridh o neo-bhàsmhoireachd? Nach faoin agus neo-iomlan an sonas sin, nach 'eil comasach air ruigheachd air a leithid sin do shòlas, chum beatha a bheothachadh, agus a chum an neo-iomlaineachd a tha ann an toil-inntinn shaoghalt' a dheanamh suas!

Tha sonas saoghalt' a' claonadh an deireadh ar beatha. Ann an àm na h-òige bha è ni bu bhlasta agus na bu taitniche. Tha è fàs ni 's stòlda mar dh' fhàsas sinn 'an aois; agus tha è 'call a bhlas 'an deireadh ar beatha. Tha easan a bha gu h-àrd-inntinneach mear o cheann ghoirid a' teannadh ri amharc air ais le neo-shunnt air na laithibh a chaidh seachad. Tha è 'cuimhneachadh air na seana chompanaich a dh' fhàg è; agus a' gabhail beachd le tuille tlachd air na thachair san àm a chaidh seachad, no air aon ni is ion da fiuthair a bhi aige ris tuille sa

bheatha so. Tha thapadh air fàillneadh. Tha a thogradh gu lù-chleas air teireachdain. Tha cho'-mhothachadh air toil-inntiun air fàs lag. 'N uair a tha a shòlais ghnàthaichte ga fhàgail, a goid air falbh, aon 'an diaigh a chèile, ciod a dh' fhaodas easan, a tha 'na fhior-choigreach air diadhachd, agus air dòchas ri Neamh, a chuir 'nan àite? Ach anns an àm aonaranach sin, tha geallaidh agus dòchuis na diadhachd, a' cumail suas misneach an duine mhath gus an uair m'a dheire. Tha stèigh ar Teagaisg ag ràdh,. *nach searg a dhuilleach.* Cha bhi è 'n comas nan àmanna cuir as da shonus: Ach gabhaidh sean aois a stigh è gu dìomhaireachd shàmhaich, agus ge d' a tha togradhean na h-òig air fàillneachadh, cumar suas è le caomh shòlais a bheir suaimhneas da chridhe. Tha 'n fhiuthair a tha aige ri neo-bhàsmhoireachd, a bha roimhe a' fàgail taitneach a shonuis, a nis ann an càil, a' deanamh suas an àite. Tha fheumalachd ni 's dearbh-shoilleireadh, mar a tha a chuspair a' tarruing ni 's dlùithe. Cha 'n 'eil è air a thrèigsinn leis an t-saoghal; ach tha è ga fhàgail le urram; ag amharc air ais le inntinn fhoistinnich air mar a chaith è a bheatha, agus 'an earbsa ri gealla Dhè chum a dhuais no a luigheachd fhaotainn. Tha an samhuil sin do smuaintibh a tilge sgàile ro-thaitneach air sean aois duin' ionraic. Tha iad a' toirt air grian feasgar a làithean dol fodha gun ghruaim gun smuairean;

agus a ceaduchadh do shruth na beatha, ged a tha è fas làg, ruith gu rèidh gus am braon mu dheireadh.

Mar so, nochd mi, tha dòchas agam, le làn dearbha co ro-fheumail 's a tha diadhachd agus deagh-choguis ann an sonus na beatha so. As an eugmhais-san, cha 'n 'eil sonas na beatha ach ro-fhaoin, agus iomadh uair, gràineil do 'n t-sealbhadoir: Ach nan co-chuideachda, tha è tionnda mach na fhior bheannachadh, air a bhuileachadh le Dia air duine. *Oir do 'n duine tha maith 'na shealladh, bheir Dia gliocas, agus eòlas, agus aoibhneas; ach do 'n pheacach bheir è saothair, a chruinneachadh agus a chàrnadh suas, chum gun tabhair è do 'n ti ata maith ann am fianuis Dhè.* Ecles. ii, 26.

Ceadaichibh dhomh a nis an teagasg a chodhunadh, le chuir an cèill do na daoinibh leis a bheil an saoghal a' soirbheachadh, na lochdan agus na truaigheana anns a bheil mi-ghnàthachadh air an staid ullamh a chum an tarruing, agus earaluchadh orra bhi air am faicill o na cunnartaibh leis am bheil iad air am bagradh.

'S mi-fhortanach do 'n chinne-daoine, gu bheil gu minig an cor a tha freagarrach do thoil-inntinn mi-fhreagarrach do shubhailc. Tha subhailc a'g iarruidh riaghladh agus smachd o'n leth a stigh; tha soirbheachadh a' lasuchadh na h-inntinn, agus a' dùsgadh nan tograidhean. Tha subhailc air a cumail suas le cùram a bhi aice

do na tha ri teachd; tha soirbheachadh gar n-aomadh gu h-iomlan chum an ni a tha làthair. 'S iad measarrachd agus irioslachd comharran air subhailc; 's iad àrdan agus andànadas is companaich gu minig air soirbheachadh. Shaoileadh duine gun cuireadh soirbheachadh an impidh bu laidire air neach gus an Dia a bhuilich è a chuimhneachadh, agus urram a thoirt dà. Gidheadh tha nàdur a chinne-daoine cho drochmhuinte, 's gur ann a chi sinn è gu bitheanta na chion-fath air mi-dhiadhachd. Tha caochlai'ean an t-saoghail ag iarruidh air daoine an aire a thoirt do Chumhachd Neo-fhaicinneach. Ach tha mòran ghnothaichean a' teachd leo mar am miann, gan iompachadh gun amharc air ni air bith seach na tha iad a' faicinn. Tha Ughdar gach uile shonais air a chumail am folach le shaor-thiodhlacaibh fein. Tha iad a' cuir an soirbheachaidh so, nan gnothaichibh as leth tuiteamas fortanach de dh' aobhair shaoghalta; a' cuideachadh le 'n seoltachd agus le 'n dichioll fèin; neo-chuimhneachail air an Ti sin a chuir na h-aobhair sin o thùs ann an òrdugh chum 's gun soirbhicheadh le 'n dichioll fein. O bhi deanamh dearmad air Dia, tha iad gu tric a' deanamh tàir air. Tha gach neach a tha eatrom na faoin nan inntinn, air an cuir air ghluasad le soirbheachadh nan gnothaichibh. Tha uabhar agus fèin-fhoghaintichead air an seideadh suas; agus tha iad trid an neirt fein 'am barail gu

bheil an staid tearuinte. Uaithe sin, mar tha Daibhidh ag ràdh, tha *uabhar na gnùis*, leis a bheil an t-aingidh nan soirbheachadh, *a' diultadh Dia iarruidh.* Tha iad air an cuir an cèill mar, *a' labhairt gu h-àrd uaibhreach, agus a' cuir am beoil 'an aghaidh nam Flaith'eas. Tha iad a' gabhail an tiompain agus na clàrsaich, agus a' deanamh gairdeachas ri fuaim an orgain; agus tha iad ag ràdh ri Dia, Imich uainn, oir cha 'n 'eil sinn a'g iarruidh eolas air do shlighibh. Co è an t-Uile-chumhachdach gun tugamaid seirbheis dha? No ciod a bhuannachd a bhiodh aguinn, ged a dheanamaid ùrnuigh ris?*

*Tha iad ag ràdh ri Dia, Imich uainn.*—Nach mi-dhiadhuidh, a chainnt sin! Am b' urrainn duinn a chreidsinn, gum bu chomasach do thoil-inntinn shaoghalta air bith, cridhe duine chuir co mòr air boile? Daoine truagh agus mi-chialluch! An do rannsuich sibh riamh co air a tha ur dànachd air a stèigheachadh? Thuirt sibh 'n ur cridheachaibh. *Cha ghluaisear am feasd sinn; tha sibh ann am barail gu bheil sibh 'n ar seasamh air tulaich a tha laidir.* Mosgailibh suas as na bruadair mheallta sin, agus thugaibh fa'near mar tha gach ni air chrith m' ar timchioll! Tha sibh 'n ur seasamh air beul bruaiche; agus tha 'n talamh a' sgrios fo 'r casaibh. 'N ur slainte, 'n ur sòlais, tha sìol a chaochlaidh air a chur; agus tha tograidh gu leir-sgrios a'g oibreachadh. Tha 'n cladhachadh a tha 'cuir na stèigh air

chrith, a' dol air aghaidh gu dìomhair, 'n uair tha sibhse gu macnusach air uachdar. Cha 'n fheum è anabharra neart, no idir ullachadh ro-mhòr chum ur soirbheachadh a thilgeadh bun os cionn. Dh' èirich è suas gu fòill. Dh' fheum è ùin' fhada, mòr-shaothair, agus cuideachadh iomadh aobhar dìomhair, m' an deach a chuir suas; ach 's urrainn aon aobhar faoin a chuir gu neo-ni. Tha an-amharus m'ad thimchioll air a chuir an cèill do d' charaid, no do 'n uachdaran as a bheil t-earbsa; agus tha do mhi-chlius' a' leantuinn. Tha nithe eugsamhuil a' beothachadh suas buaireas ann an cuislibh na muinntir a b' ion-mhuinn leat; agus tha thu dh'easbhuidh do shòlais agus do dhòchuis. Tha beagan gaineamh an taobh a stigh dhiot; agus tha chuid eile de d' bheatha na h-easlainte agus na truaighe. 'S ioma ni a tha 'n teagamh, a tha do ghnà a snàmh air clàr na beatha, agus a tha an ni is lugha dhiubh làn-mhurrach air t-eathar brèoite-sa, ma thachras iad orra 'san dol seachad, a chuir na bloigh-dibh. An è so an t-àite, 'n è so an t-àm, air bhi 'g at le fein-thearuinteachd, no bhi macnus ann an sòlas mi-laghail, agus le d' mhi-sgoinn mu dhleasnuis shaoghalt' agus chràbhach, a' dùlanachadh uachdranachd an Uile-chumhachdaich? Chomharraich è gach seilbh a th' aig duine leis an sgriobhadh so, *Deanaibh gairdeachas le ball-chrith.* Air feadh gach linn de 'n t-saoghal, nochd è a mhòr-fhuath 'an aghaidh muinghinn,

an-dànadais, agus uaill a saibhreas. Thuirt è *co air bith a dh' àrduicheas è fèin, bithidh è air irioslachadh.* Agus nach bi aon chuid na sanuis a tha thu faotainn air neo-bhunailtichead an t-saoghail fhaicinnich, no gach rabhadh a tha thu faotainn mu chorruich an Dè shiorruidh, leoir-fhoghainteach chum cosg' a chuir air do ghiulan neo-smaointeachail? Biodh fios agad, gu bheil thu le d' an-diadhachd a' meudachadh nan cunnart a tha chean' a' bagradh ort air gach taobh; tha thu luathachadh na cabhaig leis a bheil caochlai'ean an t-saoghail a' tighinn gu d' leir-sgrios. Tha 'n t-Uile-chumhachdach a' buintinn le shlait do 'n duslach sin, air a bheil thu a' d' sheasamh, 's a' deanamh uaill a d' neart; agus air ball tha è tuiteam 'na mheanbh-phronnan gu neo-ni.

Mar dhaoine, thugaibh fainear co chaochlaideach 's a tha gach ni saoghalta. Mar Chriosdui'ean, thugaibh urram do uachdaranachd uabhasach Dhè. Deanuibh cinnteach 'ur soirbheacha, le choisrigeadh do dhiadhachd agus do shubhailc. Bithibh ùmhail 'n ar n-àrduchadh; bithibh measarradh 'n ar beachd; a' striochda dhàsan a dh' àrduich 'sa thog sibh. Na di-chuimhnichibh gu bheil sibh cho mòr na chomaine, agus cho fiachaichte oirbh gèill a thoirt d'a lagh, 's a tha an neach is dìblidh gar co'-chreatuiribh. Na tugaibh mi-mheas air ur n-inbh, le mi-ghnàthachadh maslach, le strò

faoin, no le àrdan mi iomchuidh, a tha nochdadh laigse inntinn. Leigeadh ur giulan iriosal, suairce, fhaicinn gu bheil sibh mothachail gur co-ionann daoine thaobh nàduir ann an inbh. Nochdadh ur measarrachd ann an sòlas, ur tograidh a bhi fo smachd, agus sibh a bhi a ghnà a' cuir mòr dhleasnuis na beatha an gniomh, gu bheil inntinn aguibh is aithrigh air na tha sibh a' sealbhachadh. Steighichibh ur cliu air bunachar measail; cha 'n ann air sodul ur n-iochdrainibh no air moladh luchd-gabhuinn, ach air meas dhaoine glic agus maith. Riaghladh neo-chiontas os cionn ur sealbhachaidh. Deanadh feumalachd agus fiughantachd, cha 'n è uaill agus diomhanas, ur cùram saoghalta a' stiuradh. *Thigeadh ur dèircean maille ri 'r n-urnuighibh suas mar chuimhneachain ann am fianuis Dè.* Mar so, le beannuchadh Dhè, *bithidh 'ur solus a' dealradh ni 's mò agus ni 's mò gu ruig an latha iomlan.* Mar sin bithidh co-shamhladh aige ris na reulta neamhuidh a tha 'n lasadh shuas, le dealradh mathasach, riaghailteach, agus buan; agus nach bi mar *shùgradh nan amadan,* a tha le Solamh air a choimeas *ri fuaim sgithich fo phoit,* lasair shoilleir agus dhian, ach a theid gu h-obann as.

O na chaidh a ràdh, co-dhuineamaid leis a bheachd so, Gur è diadhachd riaghailt beatha agus beusan is fearr an da chuid ann an soirbheachachadh agus ann an mi-shealbh. Air ar stiuradh le sholas, tha sinn an da chuid a' meal-

tuinn sòlais, agus a' seachnadh cunnairt, staid shonadh. Air ar dion fo a thearmunn, tha sinn a' seasamh gu duineil ann an aghaidh garg bhuillean a mhi-shealbh, agus a' fulang ni 's lugha dochoir o'n ionnsuidh. *An ti a tha 'g iarruidh beatha, 's a' gràdhachadh mòran laithean chum 's gum faic è maith, coimheadadh è a theangadh o olc, agus a bhile o cheilg. Seachnadh è olc, agus deanadh è maith. Iarradh è sith ri Dia, agus leanadh è i.* Agus an àm a theinn *folaichidh Dia è 'na phàilliuin.* Ann an àm a shonais, *fasaidh è mar chraoibh suidhichte laimh ris na sruthaibh uisge. Cha 'n 'eil an t-aingidh mar sin ; ach tha è mar mhòll*, eatrom agus suarrach, *a sgapas a ghaoth air falbh.*

# SEARMOIN IV.

## MA BHAS CHRIOSD;

### 'AN AM FRITHEALADH SUIPIER AN TIGHEARNA.

---

EOIN. xvii. 1.

*Thog Iosa suas a shùilean gu neamh, agus thuirt è, Athair! Thainig an uair;*

B' IAD sin briathran ar Slanuigh'ear bheannuichte air àm ro-chomharraichte. Bha cuirm na càisge a' tarruing dlù, an t-àm a bha fios aige san robh è ri fulang. Thainig an oidhche san robh è ri bhi air a thoirt thairis do lamhaibh a naimhdibh. Chaith è 'n oidhch' 'an co-chainnt r'a dheisciobuilibh; mar chaomh athair air leabuidh a bhàis, a' coimeasgadh sòlais 'na chomhairlibh deireannach d'a theaghlach. 'S an uair a chrìochnaich è na h-earailean a bha è 'toirt doibh, *thog è suas a shùilean gu neamh*, agus leis na briathraibh a leugh mi san àm n' ar

n-èisdeachd, thoisich è air an ùrnuigh dhùrachdaich, ag eadar-ghuidhe as leth na h-Eagluis, leis a' bheil a theagasg a' crìochnachadh. Air ball an diaigh sin chaidh è 'mach le dheisciobuilibh do lios Ghetsemane, agus thug sè è fèin suas dhoibh-san a thainig ga ghlacadh.

Bì so an staid san robh ar Slanuigh'ear an uair a labhair è na briathra sin. Chunnaic è gun robh 'n gnothach m'an d' thainig è dlù air bhi air a choilionadh. Bha làn-shealladh aig' air na bha è r'a fhulang. *Athair ! thainig an uair.*—Ciod an uair ? An uair ris am mò bha de ghnothaichibh cudthromach an earbsa, o theann uairean r' an àireamh, no aimsir ri ruith. An uair a bha ri crioch a chuir air saothair fheumail beatha luachmhoir Mhic Dhè, le bàs bu ro-luachmhoire agus a b' ainmeile ; an uair san robh è ri dìoladh a thoirt seachad, trid fhulangais, air son ciont' a chinne-daoine ; an uair san robh fàisneachdan, samhluidhean, agus comharran, a bha air an roi'-innse rè ioma linn, ri bhi air an coilionadh ; an uair a bha ri crioch a chuir air an t-sean aidmheil, agus san robh creidimh ùr r'a fhoillseachadh do 'n t-saoghal ; an uair san robh è ri buaidh a thoirt air an t-saoghal, air a bhàs, agus air ifrinn ; an uair san robh è ris an rioghachd spioradail sin a tha ri mairsinn am feasd a chuir suas. 'S amhuil sin an uair, 's amhuil na gniomharra a tha sibh ri cuimhn a chumail orra aig Sàcramaid Suipeir ar Tighearna. Bheir mi oirp

air an cuir far comhair san àm so, mar chuspairibh iomchuidh air 'ur smuainte cràbhach. Ach 's cùis è tha os cionn cumhachd duin' an cuir an cèill nan làn mhòralachd.

I. Bi so an uair san robh Criosd ri bhi air a ghlòruchadh trid fhulangaisibh. Bha 'n t' iomlan da bheatha a' nochda fìor-mhòrachd fo choslas dìblidh. Trid sgàile irisleachd bha lannair dhealrach gu tric air a nochdadh; ach cha do dhealraich è riamh co soilleir 's a rinn è san uair dheireannaich, dheuchainnich so. Bi gun ag air bith uair na cruaidh-spairn, agus na fola. B' fhiosrach è chùis a bhi mar sin; 's an uair a labhair è briathran an Stèigh-theagaisg, bha aige san amharc cràdh a chroinn-cheusaidh, an sgiùrsadh, na tàirnean, agus an t' sleadh. Ach cha robh an dearbh-fhiosrachadh so ri buaidh a thoirt air anam. 'S i cruaidh dheuchainn a tha cliuthachadh gach treun-laoich; agus b' i cruaidh-dheuchainn a bha ri Mac Dhè a ghlòruchadh. Bha è nis r'a theagasg do 'n chinne-daoine uile, trid eisiomplair fein, cionnas a dh' fhuilingeadh iad cràdh agus bàs. Bha è ri seasamh suas an làthair a naimhdibh mar fhianuis dhìleis air an fhìrinn; a' co'-dhaighneachadh le ghiulàn an inbh a ghabh è air fein, agus a' nasgadh le fhuil an teagasg a theagaisg è.

Nach bu mhòralach a chainnt 's a ghniomh air an àm shònruichte so! Bha mòd Heroid, tallabreitheanais Philait, agus sliabh Chalbhari, nan

ionadaibh deuchainn chum subhailcean inntinn bhunailtich agus fhoighidnich a nochdadh. 'N uair a thug iad a mach è gu fulang, cha 'n ann idir a' caoidh air a shon fein a bha è, ach 's ann a bha è deacair, cràiteach air son cor muladach a dhùcha chiontaich, chruaidh-fhortanaich; agus chi sinn è ga ruig an deo mu dheire ga bheatha, a' buanachadh san inntinn chàirdeil cheudna. Cha d' rinn è gearan air bith fad na h-ùin' a bha è ann an cruaidh-spairn. Le tiomchridhe chàirdeil mu mhàthair, dh' earb è gu curamach i r'a dheisciobuil ionmhuinn, Eoin. xix. 26, 27. Le àrd-inntinn fhlathail rioghail thug è mathanas da cho-fhear-fulaing aithreachail. Le mòrachd inntinn gun choimeas bha è gus am plosg ma dheire a' gabhuil an leithsgeil, agus ri ùrnuigh air an son-san, a bha gu mi-chneasd' a' dortadh fhola.

Bi so an uair a bha ro-chomharraichte le h-iongantasibh air neamh, agus air talamh. Bha obair nàduir air fad ga co-mhothachadh; agus thug na beothaibh agus na mairbh co'-fhianuis air meud a ghniomh. Reubadh brat-roinn an teampuill *na dha bhloidh*. Chriothnaich an talamh. Bha dorchadas air an domhan uile. Dh' fhosgladh na h-uaighean, agus *dh' èirich mòran a bha 'n an codal, agus chaidh iad a steach do 'n Bhaile Naomh.* Cha b' iad sin amhàin mòr-iongantais na h-uaire uabhannaich so. Bha na cridheachan bu chruaidhe air am maothach-

adh, agus air an atharrachadh. Thug am Breitheamh a dhìt è fianuis fhollaiseach air a neochiontas. Thug an ceannard-ceud Roimheach, a bha air ceann an airm a bha freiceadan aig àm a bhàis, *glòir do Dhia*, agus dh' aidich è gun robh easan a bha fulang os cionn bhi na dhuine. *'N uair a chunnaic è na nithe a thachair, thuirt è, Gu deimhin b' ionracan an duine so; gu fìrinneach b' è so Mac Dhè.* Labhair am murt-fhear Iudhach a chaidh cheusadh maille ris, ris mar Righ, agus dh' asluich è a dheagh-ghean. Eadhon a mhòr-chuideachd a thainig a mach a dh' fhaicinn, mar g' am b' ann, iongantas coitchionn, agus a thòisich ri labhairt ris gu spìdeil, tàireil, *phill iad dhathigh, a' bualadh an uchd.* Gabhaibh beachd air na laoich-thrèin, air na Teallsanaich, agus air na reachd-thabhartaibh o shean. Gabhaibh beachd orr' an àm bhi fàgail an t-saoghal so; agus feuchaibh c' àit am faigh sibh an samhuil de cho'-chruinneachadh de dh' àrd-shubhailcibh, agus de mhòr-ghniomharraibh urramach 'sa bha r'a fhaicinn aig bàs Chriosd? C' àit' an robh a choilion fianuis air mòr-urram agus cumhachd an neach a bha dol gu bàs, 's a bha 'n so air a thoirt le neamh agus talamh?

II. Bi so an uair sau d' thug Criosd làn-dìoladh seachad air son peacaidh a chinne-daoine, 's a choilion è ar saorsadh shiorruidh. Bi sin an uair san robh an iobairt mhòr air a toirt suas, a tha a h-èifeachd a' drùghadh air ais gu ceud

chionta an duine, 'sa ruigheachd air aghaidh gus nach bi ùine ann ni 's mò; an uair san robh 'n fhuil a' taosgadh o'n chrann-cheusaidh, mar o àrd àltair, a dh' ionnlaid air falbh cionta nan cinneach.

Tha fritheafadh uabhannach so an Uile-chumhachdaich, làn de rùin-dhiomhair, fad os cionn tuigse duine. 'S è aon de na nithibh sin air a' bheil na *h-aingil a' miannuchadh amharc.* 'S è na tha air fhoillseachadh dhuinne mu 'n chùis so, gum b' è saor-ghniomh, caomh-iochdmhor Neamh bàs Chriosd, a thearnadh a chinne-daoine o leir-sgrios siorruidh. Tha fios againn, fo uachdranachd Dhè, gu bheil truaighe gu nàdurra 'an co-lorg ciontai. An diaigh do chreutairibh riasonda, le 'n giulan ciontach, mi-riaghailt a thoirt a stigh do 'n t-saoghal, cha robh stèigh air bith aca gu chreidsinn, gum b' urrainn doibh le 'n aithreachas, agus le 'n ùrnuighibh fein a mhàin, an lèir-sgrios a bh' air a bhagradh 'n an aghaidh, a bhacadh. Tha lionmhoireachd iobairtean rèitich air feadh na cruinne-ce, gu h-àrd-labhrach a' cuir an cèill, gum b' è barail choitchionn a chinne-daoine, nach robh aithreachas leis fein leoir-dhiongmhalta gu dìoladh a thoirt air son peacaidh, no cosg a chuir air a pheanas a bha 'na cho-lorg. Leis na gnàth-shamhluidhibh th' aig fritheafadh an Tiomna-Nuaidh, ris na h-iobairtean fo 'n Lagh, a bha roi'-chiallachadh an làn-dìoladh a thug Criosd

seachad; agus leis a chainnt laidir tha air a gnàthachadh ann àm mìneachadh èifeachd a bhàis, tha 'n luchd-eachdruidh naomh a nochda, co soilleir 's a's urrainn cainnt a dheanamh, gun robh feart agus tairbhe 'na fhulangasaibh, fada thairis air eisiomplair no teagasg air bith eile leo fein. Nàdur agus ro-mheud na h-èifeachd sin cha 'n 'eil sinne fhathast comasach air a làn-thuigsinn. Tha sinn a' faicinn ann an innleachd so na saorsa, olc a pheacaidh air fhoillseachadh; agus ceartas riaghladh Dhè air a dhearbhadh, le Criosd a dh' fhulang air son pheacach. Ach na bitheamaid 'am barail gu bheil na tha air a nochda dhuinn san àm, a leige ris an iomlain de dh' èifeachd bàis Chriosd. Tha è 'an dlù-dhaimh ri aobhair air nach urrainn duinne ruigheachd. Tha è 'toirt nithe gu crìch an-àrd os cionn ar tuigse-ne. *Cha 'n 'eil smuainte Dhè mar ar smuainte-ne.* Anns gach aon ni, *cha 'n 'eil sinn a' faicinn ach ann an tomhas;* agus anns a chùis so gu sonruichte, *tha sinn a' faicinn gu dorcha mar g' am b' ann tre ghloine.*

Gidheadh, tha è làn-shoilleir, gur è innleachd so na saorsadh aon de na h-oibribh is ro-ghlor-mhor a dhealbh an t-Uile-chumhachdach, Ma bha 'n uair san do chruthaicheadh an saoghal anabharra ainmeil agus mòr; an uair sin, a ghairm, a dorchadas agus mi-riaghailt, an saoghal sgiamhach, maiseach so, air iarrtas an Dè mhòir; 'n trà *sheinn reultan na maidne còmhlath, 's a rinn*

*uile Mhic Dhè co'-ghàir aoibhneis;* cha lugha 's ainmeile an uair anns deachaidh an saoghal aiseag a rìs mar bha è; an uair a chaidh a ghairm o dhìte agus o leir-sgrios, gu sìth agus mòr-shonus. Ma bha è ni bu lugha do mhòr-chùis na cho-chuideachd o'n leth-a muigh, tha è leis a sin ni 's ro-iongantaich, a chionn fo leithid do choslas sèimh gun d' thugadh gu crìch gnothaichean co anbharra chudthromach.

III. Anns an uair so bha gach fàisneachd, taisbein, agus samhladh, air an co'-lionadh. B' è so an cuspair còmhalachaidh aig an iomlan diubh. Tha sibh a' faicinn an Lagh agus na Fàidhean nan seasamh, ma dh' fhaodar a ràdh, aig bun a chroinn-cheusaidh, a' deanamh ùmhlachd. Tha sibh a' faicinn Maois agus Aaron a' giulan àirc a cho'-cheangail; Daibhidh agus Eliah a' taisbeanadh oraicle na fianuis. Tha sibh a' faicinn gach sagart agus iobairt, gach deas-ghnàth agus òrdugh, gach samhladh agus riaghailt creidimh, air co'-chruinneachadh an ceann a chèile chum an co'-lionadh. As eug'ais bàis Chriosd, bhuanaicheadh aoradh agus deas-ghnàtha an Lagha nan òrdugh spleadhach gun seadh. 'Sa cheart uair a chaidh a cheusadh, chaidh 'n *leabhar leis na seachd glasan fhosgladh.* Nochda bladh gach deas-ghnath; thainig gach fàisneachd gu crich; agus dh' fhoillsich gach samhladh a bhrigh.

Bha cùisean cud'romach air am foillseachadh air mhodh dorcha, agus neo-chinnteach, fo chos-lais, agus shamhlui'an, ann an leabhraichibh eile co math 's anns na scriobtuiribh naomha. Ghabh Spiorad Dhè an doigh sin mu laimh, ann an roi-chialluchadh bàs Chriosd ; agus sann a rèir na doigh sin a bha 'n t-iomlan de eolas nan ceud linne, air a chraobh-sgaoile feadh an t-saoghail. 'S ann fo sgàil an t-samhluidh dhiomhair so a bha gliocas san àm sin air a chleth. O nithe faic-inneach an t-saoghail, bha coslais air an tarruing a chuir an cèill nithe neo-fhaicinneach. Bha tuille air a chialluchadh na bha gu soilleir air ainmeachadh. Le deas-ghnàthaibh do-thuigsinn, bha 'n sagart a' cuir an cèill a theagaisg ; le co'-samhlaidhibh bha 'n Teallsanach a' foghlum a luchd-munaidh ; agus sann le briathraibh neo-ghnàthaichte bha 'n Reachd-thabhartair a' gleidh-eadh meas o'n t-sluagh. A rèir an doigh theag-aisg so, bha 'n t-iomlan de fhrithealadh an t-Sean-Tiomnaidh air fhoillseachadh, fo shamh-ladh agus fo choslais air riaghailt-stiuraidh spioradail. Tha gach ni sònruichte, gach flath ainmeil fo 'n Lagh, air an soilleireachadh san Tiomna-Nuadh, gu bheil càileigin de shamhladh aca ris an uair mu bheil sinn san àm a' labhairt. Ma bha Isaac air a chuir air an àltair mar iobairt neo-chiontaich ; ma chaidh Daibhidh fhògradh a mach o righ-chaithir leis an aingidh ; agus air a chuir an seilbh a rìs le laimh Dhè ; ma bha

nathair umhadh air a' togail suas, chum an sluagh a leigheas; ma bhuaileadh a charraig le Maois, chum gum biodh deoch aig an t-sluagh san fhàsach ; bha gach nì dhiubh sin nan samhluidh air Criosd, agus a' comharrachadh a mach a bhàis.

Ann an roi'-innseadh an aon ni, bha cainnt na sean fhàisneachd flath-fhoclach, fior-lìobhara, shnasda, ach 'an càil-choslais a' mi-chordadh: Oir chaidh innse roi'-laimh gun d'thigeadh am Mesias, a bha ri fulang agus ri buadhachadh san aon àm. *Bha 'n Reull ri tighinn a mach a Iacob, agus am Meangan ri fàs o fhreumh Iese. Bha Aingeal a Choi-cheangail, Miann nan uile Chinneach, ri teachd gù grad chum a theampuill ;* agus da ionnsuidh-san bha *co-chruinneachadh an t-sluaigh* r'a bhith. Gidheadh ànns a cheart àm sin bha è ri bhi air *a dhìmeas, agus air a chuir air chùl le daoinibh ;* bha è ri bhi air a *thoirt o fhoirneart agus o bhreitheanas,* agus rì bhi air *a thoirt mar uan chum a chasgraidh.* Ge d' a bha è na *dhuine dhoilgheasan, agus eolach air bròn,* gidheadh *bha na Cinnich ri teachd a chum a sholuis, agus Righre chum dealradh èirigh-san.* Air an uair a cheusadh Criosd, bha na fàisneachdan dorcha sin air an deanamh soilleir, so-thuigsinn ; agus aonachd air aiseag mu thimchioll nan nithe m' an robh iad a' mi-chòrdadh. Chaidh dorchadas nan oracle, agus dìomhaireachd nan samhluidhean air chùl. Dh' èirich *Grian na fìrean-*

*tachd;* agus le camhanaich a chreidimh, theich na faileasan ud air falbh.

IV. Bi so an uair san deach an Lagh air chùl, 's a thainig an Soisgeul am follais; bi so an uair a chuir crioch air sean, agus a thòisich frithealadh ùr, air eolas agus air aoradh diadhuidh air feadh an domhain. Ma ghabhas sinn beachdshealladh air san t' seadh so, 's è àm is buadhaire gu mòr tha air aithris 'an eachdrùidh a chinne-daoine. 'N uair bha Criosd a' fulang air a chrann, tha è air innse dhuinn le aon de na Soisgeulaichibh, gun dubhairt è, *Tha tart orm;* agus gun do lion iad spòng le fion-geur, 's gun do chuir iad r'a bheul i. *An diaigh dha am fion-geur a bhlasad, air dha fios a bhi aige gun robh na h-uile nithe a nis air an criochnachadh, agus na scriobtuir air an co'-lionadh, thuirt è, Tha è criochnaichte,* Eoin xix. 28, 29, 30; 's è sin. Gu'm bi 'n deoch so do dh' fhion-geur a thairgse dha an ni mu dheire, a bha gun cho'-lionadh a rèir fàisneachd an Fhàidhe, Salm lxiv. 21 Tha 'm foillseachadh agus an fhàisneachd a nis air an seuladh. Tha Lagh Mhaois air a dhruideadh. *Agus chrom è cheann, 's thug è suas a spiorad.*

*Tha è criochnaichte.* 'N uair a labhair è na briathran sin, dh' atharraich è staid na cruinnecè. Air a cheart àm sin, sguir an Lagh, agus thionnsgain an Soisgeul. B' è so an t-àm roshonruicht' a chuir eadar-dhealuchadh eadar an seann agus an saoghal ùr o chèile. Air an darna

taobh chi thu 'n Lagh le shagairtibh, le iobairtibh, agus le dheas-ghnàthaibh, a' dol as an fhradharc; agus air an taobh eile, chi thu'n Soisgeul le shèimh òrduighibh gun mhòr-chùis a' teachd 'am follais. Bu sheadhar a bha bratroinn an teampuill air a reubadh san uair so; oir dh' fhalbh a ghlòir o eadar na cherubims. Liuthair Ard-shagart an Lagha seachad Urim agus a Thumim, uchd-èididh, fhalluing, agus a thùis: agus sheas Criosd suas mar Ard-Shagart Mòr, gach linn a tha ri èiridh suas. Leis an aon iobairt sin a thug è nis suas, chuir è am feasd iobairtean o'r cùl. Na h-altairean air an robh 'n teine a' dearg lasadh o chionn ioma linn, cha 'n fhaicear orra deatach tuille ni 's mò. Cha robh iobairtean tuille r' an iobradh. *Cha b' ann le fuil tharbh agus ghabhar, ach tre fhuil fein a chaidh è steach aon uair do 'n ionad naomha, chum è fein a nochda 'an làthair Dhè 'an sin as ar leth-ne.*

Bi so uair na co-bhoinn agus na h-aonachd do dh' uile luchd-aoraidh Dhè. 'Nuair thuirt Iosa, *Tha è criochnaichte,'* leag è sios am balladh-dealachaidh a bha co fada eadar na h-Iudhaich agus na Cinnich. Chruinnich è r'a chèile na h-ionracain, as gach cinneach agus as gach sluagh. Thug è gairm fhollaiseach gun d' thainig an uair anns nach biodh eolas air an Dia fhior na b' fhaide air a chuibhreachadh aig aon sluagh, no aoradh ann an aon teampull; ach air feadh

an domhain uile, gun d' thugadh luchd-aoraidh an Athar *seirbhis dha ann an spiorad agus ann am firinn.* O 'n uair sin thòisich iadsan a bha thàmh *aig criochan iomallach an domhain, abha aineolach air co'-cheangal a ghealladh, air an toirt dlù do laimh.* Anns uair sin bha solus an t-soisgeil a' caomh dhealradh fad as air eileinibh Bhreatuinn.

Rè ioma linn bha'm Freasdal, mar g'am b'ann, ag ullachadh an t-saoghail fa chomhair a chaochlaidh so. B' è a thoirt gu crìch an t-iomlan do na bh' aig riaghailt-stiuraidh nan Iudhach san amharc. Bha eolas air Dia air a choimhead gun truailleadh 'an aon earrainn de 'n t-saoghal, chum ann an àm iomchuidh gun d' thigeadh a mach as a sin an solus a bha ri bhi air a chraobh-sgaoile air feadh an t-saoghail. Bha foillsichean bitheant' a' meudachadh eolas dhaoine, thairis air dùthaich chumhang Iudea, gu rioghachd a b' fharsuinge le Dia. Bha comharran agus miorbhuilean a' beothachadh an dòchais, agus gan stiuradh a dh' ionnsuidh a ghnothaich mhòir so. Co aca thurluing Dia air an t-sliabh lasurra, no a labhair è le guth an Fhàidhe; co dhiubh, a sgaoil è a shluagh taghta 'an ciomachas, no a chruinnich è rìs iad 'n an tir fein; bha è do ghnàth a' giulain air aghaidh riaghailt, a chaidh a choilionadh aig Bàs Chriosd.

Cha 'n ann a mhàin 'an criochaibh Israeil, ach air feadh an domhain uile, a bha 'm Freasdal giulan air aghaidh na nithe a bhuineadh do 'n

uair anbharra chudthromach so. Ma dh' èirich Iompaireachdan suas, no ma chaidh iad sios; ma dhealaich cogadh, no ma cho'-aontaich sìth na rioghachdan r'a chèile; ma rinn foghlum am beusan a chiùineachadh, no teallsanachd am barailean a mheudachadh, bha 'n t' iomlan deth so, le òrdugh diomhair Neamh, chum an saoghal abuchadh fa chomhair *làuachd na h-aimsir*, san robh Criosd ri uile chomhairle Dhè fhoillseachadh. Rinn Laoich-bhuadhach Phersia, Mhacedonia, agus na Roimhe, gach aon diubh na àm suidhichte fein frithealadh do 'n uair so, *ge nach robh è nan rùn, no idir an cridhe ga smuainteachadh :* Bha caochlai 'ean chumhachd, agus atharrachadh rioghachdan, air an òrduchadh le Dia, air chor 's gun robh iad a' deanamh so-dheanta eolas an t-soisgeil a chraobh-sgaoile feadh gach tìr àitichte, an diaigh do 'n latha teachd, 'n uair bha *a chlach a ghearradh as a bheinn, gun lamhan, gu fàs na beinn mhoir, a lionadh an talamh*, Dan. ii. 34, 35. *B' è so an latha a chunnaic Abram fad as, air son an robh è ait.* B' è so an latha mhiannuich *ioma Fàidh agus Righ, agus daoine matha fhàicinn, ach cha b' urra dhoibh ;* an latha ris an robh *dùil dhurachdach a chreutair a' feitheamh*, a bha fad air an sàruchadh le aineolas, agus air seachran le saobh-chràbhadh.

V. Bi so an uair a thug Criosd buaidh air uile chumhachdaibh an dorchadais, an uair san do thilg è sios uachdranachd, agus righ-chathraich-

ean san *d'thug è bruid am braighdeannas, agus tiodhlacan do dhaoinibh.* Bha cho'-strìgh a bha rè ùine mhòr eadar rioghachd an dorchadais agus rioghachd an t-soluis air teachd gu crìch. Thainig an t-'am, 'n uair *bha sliochd na mnatha ri ceann na nathrach a bhruthadh.* Rè ioma linn bha 'n domhan air a lionadh le saobh-chràbhadh gràineil. Bha *gloir an Dè neo-thruaillidh* anns gach àite, ach a mhàin 'an tir Iudea, *air a chaochladh gu dealbhan an coslas duine truaillidh, eunlaith, ainmhidhean, agus nithe a shnaigeas.* Bha 'n saoghal a chruthaich an t-Uile-chumhachdach air a shon fein, air fàs na theampull iodhalan. Bha altairean air an togail do dhubhailcibh agus do mhi-bheus. Bha Diadh'achd air a thionnda gu teagasg neo-ghlan. Ann am meadhon an dorchadais choitchionn so chuir Satan suas a righchathair; agus chrom rioghachdan foghluimte agus oileanaichte iad fein a sios 'na làthair, co math riu-san a bha allmharradh agus aineolach. Ach 'n uair nochd Iosa è fein air a chrann, thugadh buaidh air an droch spiorad, agus air a rioghachd. Dhealaich a rioghachd air ball ris; chaidh crioch air uachdranachd Iodhal-aoraidh. Chunnacas è *'tuiteam mar dhealanaich ò Neamh.* Anns an uair sin chriothnaich stèigh teampull nan Ana-creideach. Bha dealbh gach dia-brèige air bhall-chrith air a bhunait. Theich an Sagart le maoim o ionad aoraidh, a bha tuiteam air a

cheann ; agus chaidh tosd gu siorruidh air oraicle nan Cinneach !

Mar thug Criosd air a chrann buaidh air Satan, 's amhuil a thug è buaidh air an t-saoghal. B' fhad o chuir iad 'na aghaidh le 'm buaireannaibh agus le 'm mi-mhisnich. Ann an uair so na cruaidh-dheuchainn, thug Criosd làn-bhuaidh orr' uile. Roimhe so chuir è cùl ri suaimhneas an t-saoghail. Chuir è nis gu h-amhluadh uabhasan. Uaithe so tha è gu ceart air a ràdh *gun do cheus é an saoghal.* Trid fhulangais, mhòr-chliuthaich è àmhghair, agus tharruing è sgàil air greadhnachais agus diomhanais na beatha so. Chomharraich è 'mach ga luchd-leanmhuinn an t-slighe tha trèoruchadh, trìd triobluid, chum glòir agus buaidh ; agus cho'-pairtich è riu an spiorad ceudn' a neartuich è fein gu buaidh a thoirt. *Cha 'n 'eil mo rioghachd do 'n t-saoghal so. Anns an t'saoghal so bithidh agaibh amhghar : Ach biodh deagh mhisneach agaibh ; thug mise buaidh air an t-saoghal,* Eoin. xvi, 33.

Anns an uair so, thugadh buaidh air a bhàs mar an ceudna, an namhuid ma dheire th 'aig duine. Dh' fhuirich a choslas uamhunnach a làthair, ach thugadh air falbh a ghath. Oir an uair a thug Criosd làn-dioladh airson ciontai, dhì-armaich è 'm bàs, le aiseirigh nan ionracan a dheanamh cinnteach. 'N uair thuirt è r' a cho'-fhear-fulaing aithreachail, *An diugh bithidh tu maille riùmsa ann am Phàrras,* chuir è 'n cèill d' a uile

luchd leanmhuinn dearbh-chinnte air sòlais nèimh. Nochd è gun deach na *cherubich* o'r cùl, agus gun deach *an claidheamh lasrach* 'na thruaill, a chaidh òrduchadh aig ceud thuiteam an duine, *ga choimhead o shlighe Craoibh na Beatha*, Gein. iii. 24. Roimh 'n àm so b'fhann an dòchas, agus bu doilleir an sealladh a bh'aig na daoine dia-dhaidh fein air an rioghachd neamhuidh. Ach *a nis chaidh beatha agus neo-bhàsmhoireachd a thoirt gu solus.* O shliabh Chalbhairi, chaidh cheud 'sealladh soilleir agus cinnteach a thoirt do'n t'-saoghal air na h-ionaid-chòmhnuidh bhith-bhuan. O 'n uair sin tha iad nan gnàth-cho'-fhurtachd do na Criosduibh. 'An àm triobluid tha iad a sìochaidh an inntinn; 'an àm buairidh tha iad a' cumail suas an subhailc; agus aig uair a bhàis gan neartuchadh gu ràdh, *O Bhàis! c' àit' a bheil do ghath? O Uaigh! c' àit' a bheil do bhuaidh?*

VI. Bi so an uair a chuir ar Tighearna suas a rioghachd spioradail air nach d' thig crioch. Cia diomhain comhairlean agus oirpean dhaoine. Cia faoin seoltachd an aingidh! Cia gearr an toil-inntinn! Bha naimhdean Chriosd san uair so 'an làn-bharail gun do shoirbhich leo 'na leir-sgrios. Chreid iad gun do sgap iad gu tur o chèile, a chuideachd bheag a bha ga leantuinn; agus gun do chuir iad as da ainm agus da chliu gu siorruidh. Mar thàir air, dh' fhàilltich iad è mar Righ. Sgeudaich iad è le trusgan crò-dhearg

chrùn iad è le coron sgithich; chuir iad cuilc 'na laimh; agus le fanoid sgallaisich, lùb iad an glùn 'nà làthair. Bu dall agus mi-dhiadhaidh na daoin iad. Cia beag a bha fios aca gun robh 'n t-Uile-chumhachdach sa cheart àm sin *ga chuir suas mar Righ air tulaich Shioin, a 'toirt da nan Cinneach mar oighreachd, agus criochan iomallach na talmhuinn mar sheilbh.* 'S beag a bha fios aca gun robh na suaicheantais fhanoideach rioghail, a bha iadsan a' toirt da, anns a cheart àm sin air an daighneachadh dhà mar chomharradh air làn-uachdranachd; agus nan inneil air cumhachd do-cheannsachaidh! A chuilc a chuir iad 'na laimh, dh' fhàs i na *slait iaruinn,* leis an robh è r'a *naimhdibh a mhion-phronnadh;* 'na slait-rioghail leis an robh è ris an t' saoghal a riaghladh ann an ìonracas. An crann-ceusaidh, a shaoil leo a bhi na thàir, agus na mhasladh dha, sann a bha è dha na shuaicheantas air mòr mheas agus urram. An àit' a bhi na bhall-maslaidh ga luchd-leanmhuinn, sann a bha è ri bhi dhoibh na uaill agus na mhòr-chliu. Bha 'n crann-ceusaidh ri dealradh air Lùth-chuirtibh agus air Eagluisibh feadh an t-Saoghail. Bha è ri bhi na shuaicheantas aig na righribh bu chumhachdaiche; agus ri dealradh air brataichibh an fheachd bu bhuadhaire, an uair a bha guidheachain agus mallachdan ri bhi 'n ciudeachda cuimhneachain Heroid, agus Philait; an uair a bhiodh

Ierusalem na thòrr luaithre: agus na h-Iudhaich nam fògarraich air feadh t-saoghail.

B'iad sin na buaidhean a thòisich aig an uair so. Chunnaic ar Tighearn iad cheana 'n an ceudfhàs; *chunnaic è saothair anma, agus bha è toilichte.* Chunnaic è focal Dè a' dol amach, a' toirt buaidh agus gu buadhachadh; a' toirt orrasan aig an robh an saoghal fo chìs strìochda da lagh-san; a' giulain solais do ionadaibh an dorchadais, agus caomh-thlus chàirdeil do ionadaibh còmhnuidh na h-an-iochd. Chunnaic è na Cinnich a'feitheamh fo 'n chrann gus an Soisgeul fhaghail. "Chunn-
"aic è Etiopia agus na h-eileanan a'sìneadh a mach
"an làmh rì Dia; am fàsach a' teanna ri gàird-
"eachas a dheanamh, agus ri teachd fo bhlàth mar
"ròs; agus solas an Tighearn a' lionadh an domh-
"ain mar tha na h-uisgeachan a' comhdachadh
"na fairge." Bha è làn-thoilichte'n uair a thubhairt è, "Tha è criochnaichte." Mar ghaisgeach thàr è o'n àr-fhaich, a' dearcadh air a bhuaidh: "Chrom è cheann, agus thug è suas an deo."— O'n àm sin cha robh Criosd ni b'fhaide na dhuine bàsmhòr, ach na "Cheannard th' airgach ni do'n "Eagluis;" Righ àghmhor dhaoine agus aingle; nach d' thig crioch air uachdranachd. Bithidh a bhuaidh a' sìor-mheudachadh. "Mairidh
"ainm gu bith-bhuan; bithidh è co mairean-
"nach ris a ghrèin; beannuichear gach daoine
"annsan, agus beannuichidh gach uile chinneach
"è fein."

B' amhuil sin na gniomharraibh, agus an tairbhe a tha sruthadh o'n uair chudthromaich so. Leis na cuisibh mora sin bha inntinn ar Tighearna tròm-luchdaichte, 'n uair a thog è suas a shùilean chum Neamh, agus a thuirt è, " Athair ! thainig " an uair."

O 'n bheachd-shealladh so a ghabh sinn air a chùis, ceadaichibh dhomh a chuir 'n ar cuimhne ciod an stèigh tha è toirt duinn gu'r taice ri tròcair Dhè, arson maitheanas peacaidh ; agus r'a fhìreantachd, chum a gheallaine uile a choilionadh ; agus gu dlùthachadh ris 'na aoradh le buidheachas agus le cràbhadh.

Anns a cheud àite, Tha bàs Chriosd a' toirt misnich dhuinn earbsa ri tròcair Dhe, air son maitheanas peacaidh. Tha gach ceum de dh' àrd-fhrithealadh an Fhreasdail, a thug sinn fainear, a' treoruchadh chum a cho'-dhunaidh so, " Easan nach do chaomhain a mhac fein, " ach a thug thairis è air ar-soinne uile, cionnas " nach toir è maille ris-san mar an ceudna dhuinn " gu saor na h-uile nithe," Rom. viii. 32. Sè so bladh foillseachaidh an t-soisgeil. 'S ann air so tha stèigh na mòr-riaghailt-stiuradh shòlasaich, a dh' àraich è suas do dhaoinibh. Cha 'n 'eil sinn air ar fàgail 'an anamharus, no ann an imcheist mu thimchioll giulain Dhe, ris an ion fiuthair a bhi a thaobh dhaoine ciontach. Ach tha sinn air ar treòruchadh gu beachdachadh air firinnibh cudthromach, agus ro-luachmhor, a tha lionadh na

h-inntinn le làn-dearbhadh. A' bheil e 'n comas duinn a chreidsinn gun robh na gnothaichean a dh' oirpich mi a shoilleireachadh dhuibh, air an cuir 'an gniomh le Dia 'an diomhain? 'N do bheothaich è suas a shamhuil so de dhochas muinghinneach, gun smaoineach air bith aig air a choilionadh? An diaigh na h-urrad roi-ullachaidh air maitheas, an robh è 'na aire maitheanas a dhiultadh do'n aithreachan agus do 'n iriosal? 'N uair gheibh geur-mhothachadh air a chionta buaidh air an duine, 'sa dh' amhairc-eas è suas le iongantas air mòr mhaitheas a Chruith'ear, cuimhnicheadh è air an uair air a' bheil stèigh ar Teagaisg a' labhairt, agus glacaidh è misneach. Tha comharran air tròcair Dhè, air an cuir suas na fhradharc tuill' is soilleir gu bhi aon chuid air an cuir 'an teagamh, no air am mearachdachadh.

Anns an àite is faisge, Tha foillsichean na h-uaire so a' toirt na misnich is mò dhuinn, chum earbs' a dheanamh a fìrinn De, a choilionadh gach gealladh a tha fhathast gun a cho'-ghealladh. Bi so an uair air an robh coi-cheangal Dè air a choilionadh. B' è sin *coilionadh na tròcair a ghealladh d' ar n-athraichibh.*

Tha sinn a' faicinn innleachd cudthromach air a criochnachadh, ris an robh dùil rè ioma linn, agus a bha thaobh barail daoine fior-neo-choslach, air a coilionadh gu h-iomlan, dìreach

air an àm shuidhichte. *Cha 'n fhàillnich focal a thig a mach a beul an Tighearna.* Cha 'n atharraich fad aimsir air bith a rùn-suidhichte. Cha 'n urrainn ni air bith a bhacadh. Chum gnothaichean na h-uaire so a chriochnachadh, tha meadhonan calg-dhìreach an aghaidh a chèile air an toirt gu co'-aontachadh. Tha sinn a' faicinn gu bheil Dia ag aomadh a chum a rùin, tograidh choirbte, atharrachadh leas, agus fòs dubhailc dhaoine; a' toirt air nithe a tha calg-dhireach an aghaidh a chèile co'-aontachadh na innleachd; a' toirt air *corruich duine a mholadh;* a' co'-èigneachadh meud-mhòir Uachdarain, barail nan Iudhach, agus mi-run Shatain uile gu co'-aontachadh, an dar-na cuid a thoirt na h-uaire so air a h-aghaidh, no a choilionadh nan nithe a bha r'an toirt gu crich leatha. Nach mòr a mhuinghinn leis am bu chòir dhuinn feithcamh ris a chuid eile ga gheallaibh nan àm iomchuidh; eadhon an uair a chi sinn gnothaichean ro-mhi-riaghailteach, agus anabharra mi-choslach? *Ge d' a their thu cha 'n urra dhuit fhaicinn; gidheadh tha breith-eanas 'na làthair; uime sin earb' as.* Bi a mhàin faicilleach an coilionadh do dhleasnais; fàg a chùis 'am buil Dè; agus bi cinnteach, fo stiuradh a Fhreasdail, *gu 'n co'-oibrich gach ni le chèile* chum crìch shonadh.

*Fa' dheire,* Bu chòir do bheachd-smuainteach air an iomlan de 'n chùis so ar buidheachas agus

ar cràbhadh a bhrosnuchadh, 'n uair a thig-eamaid dlù do Dhia a thoirt aoraidh dha. Tha 'n uair m' an do labhair mi ga nochda dhuinn air mhodh ro-thaitneach, mar Fhear-saoruidh a chinne-daoine, an Ti a dh' aisig dhuinn ar dòchais chàillte. Tha sinn a' faicinn mòrachd an Uile-chumhachdaich, air a mhaothachadh le caomh-dhealradh a cho'-aontachaidh agus a thròcair. Tha sinn a' faicinn è 'cuir na h-uidhe uabhasaich a tha eadar sinne agus a làthaireachd, an lughad, le Eadar-mheadhonair, agus Eadar-ghuidhear a shùnrachadh dhuinn, trid am faod na h-iriosail tighinn gun sgàth, da Ionnsuidh-san a chruthaich iad. Le'n samhuil sin do bheachd air nàdur Dhè, tha 'n Creidimh Criosduidh a' socruchadh stèigh aoraidh, a bhitheas maraon riasonda agus càirdeil; aoradh leis an dean solas na tuigse, co'-aontachadh le cràbhadh a chridhe, agus am bi an t-urram is mò air a dhlù-cheangal ris a ghràdh is caomhaile. Cha 'n 'eil an Creid-imh Criosduidh a' co'-sheasamh an eolas cinn air fìrinnibh amhàin; no idir air ar modhannaibh. Ach le àrd-fhoillseachadh eugsamhuil a tha è nochadh, le cuspairibh dearbh-fheumail a tha è cuir far comhair, tha è fior-iomchuidh a thogail na h-inntinn, a ghlanadh nan tograidhean, agus le còmhnadh cràbhuidh, a cho'-dhaighneachadh agus a bheothachadh subhailc. 'Siad an samh-uil sin de nithibh a tha gu sonruicht' aig òrdugh diadhaidh Sacramaid Suipeir an Tighearn anns

an amharc. Chum na crìch shonadh so, treòr-aicheadh è, le cho'-chruinneachadh co'ladh, fo aon bheachd sùl, gach ni is ro-fheumaile do 'n duine, a tha 'n Soisgeul a' cuir an cèill. Le bhi air ar brosnuchadh le aithreachas neo-chealgach arson ar n-easontais a chaidh seachad, agus air ar lionadh le mothachadh taingeil air maitheas an Uile-chumhachdaich, thigeamaid chum àltair Dhè; agus le creidimh ùmhal 'na throcair neo-chriochnach, thugamaid sinn fein suas d'a sheir-bhis fad uile làithibh ar beatha.

# SEARMOIN V.

## MU UAIGNEAS CRABHACH.

---

SALM IV. 4.

*Labhraibh r' ar cridhe air ur leabaidh, agus bithibh tosdach.*

THA mòran de labhairt riu fein, gu bitheant' am measg a chinne-daoine; ach tha fios aig Dia gur h-ann air bheag seadh a tha è, no faodaidh è bith, gu seadh is measa na bhi folamh. Nam b' urrainn duinne gnàthachadh dhaoin' ann an uaigneas fhaicinn, 's minig a gheibheamaid a mach iad a bhi smaoineachadh air nithibh bu nàr leo aideachadh? Tha earrann mhòr d' an smuaintibh an uaigneas, air miann urram agus air sannt, no gionach; agus air uairibh air na h-an-tograibh is mò; agus air uairibh eile air na nithibh is faoine, 's is lugha seadh? Tha iad 'a

toirt an t-saoghail le uile lochdaibh leo g'an uaigneas; agus faodar a ràdh gu bheil an còmhnuidh ann am measg dhaoinibh 'n uair a tha iad do bhrì coslais 'n an aonar.

Gu cinnteach cha 'n è sin a ghnè labhairt a tha 'n Salmadoir a' moladh. Oir cha 'n è so *an labhairt* cheart *ris a chridhe*, ach 's ni h-ann, a' gleidheadh co-chomunn diomhair ris an t-saoghal. 'S è an ni a tha 'n Salmadoir a' cliuthachadh, labhairt chràbhach; no smuainte a ghnàthachadh, a bhuineas do 'n àithne air a thoirt anns na focail air thoiseach air steigh ar teagaisg, a bhi *fo eagal, agus gun pheacachadh.* 'S è bhi labhairt ruinn fein fo ainm dhaoine spioradail agus neo-bhàsmhor; agus *an aire thoirt d' ar cois cheumaibh,* a tha g' ar treoruchadh gu siorruidheachd. Nochdai mi 's a cheud àite, buaidhean a shamhuil sin de dh' uaigneas dùrachdach agus de bheachd-smuainteachadh; agus anns an dara h-àite, comharraichidh mi mach cuid de na nithibh àraidh air am bu chòir dhuinn bhi smaoineachadh 'nar n-uaigneas.

Chithear gu bheil na buaidhean a tha 'g èiridh o bhi dol 'an uaigneas, *a labhairt r' ar cridhe* ro-mhòr, co dhiubh a mheasas sinn ar sonas 's an t-saoghal so, no ar n-ullachadh fa chomhair an ath-shaoghail.

Thugamaid fainear iad, air tùs, a thaobh ar sonuis 's an t-saoghal so. Bheir sibh fa'near nach è tur-sgur o ghnothaichibh an t-saoghail a

tha diadhachd a'g iarruidh; agus cha 'n 'eil è 'g iarruidh mòr-dhìomhaireachd uapa. Tha cuid de dhreuchdaibh 's a bheatha nach b' urrainn so fhulang; agus tha iad tearc a mheasadh feumail è. 'S ann an am beatha ghniomhaich, a tha 'n dà chuid, dleasnas àraidh agus oilean duine. Leis na gràsaibh agus leis na subhailcibh a tha è 'gnàthachadh am measg a cho-chreutairibh, tha è air àrach suas air son neamh. Tha glan-uaigneas o 'n t-saoghal, co fada o bhi, mar tha na Pàpanaich a'g ràdh, 'na iomlaineachd na diadhachd, gur h-ann a tha è ga mhi-ghnàthachadh, ach ann an ro-chòrr staid.

Ach, ge d' a chuireadh glan-uaigneas a thaoibh sinn o 'n ghnothach àraidh a dh' òrduich Freasdal duinn, 's cùis chinnteach gun dol air uairibh 'an uaigneas, nach cuir sinn an gnothach sin an gniomh ach gu h-olc. Cha bhi co'-chòrdadh na ghiulan, no meas air cliu, an neach sin nach cuir air leth, a bheag air bith d'a ùine chum smuainteachadh agus breithneachadh. Ann an othail agus imcheist na beatha, am feadh, a tha buaireas a' cuir mi-dhreach air gach cuspair a tha m'ar timchioll, cha 'n fhaodar aon ni fhaicinn direach mar tha è. M' as àill leat gu 'n gnàthaich Riason a chumhachd nàdurra, 's eigin duit dol a thaoibh o dhomhladas an t-sluaigh, do ionad diomhair agus uaigneach. Sann an sin a rannsuicheas è gu mion, ciod a tha math na olc; ciod a tha glic no amaideach, ann an giulan dhaoinibh; tha è

'g amharc air ais air na chaidh seachad, agus air aghaidh ris na tha ri teachd; agus a' cuir roimhe riaghailtean a fhreagaras, cha 'n è amhàin sa cheart àm so, ach trid an iomlain de 'n bheatha. Cionnas is urrainn do 'n duine sin aon earrann d'a dhleasnas a chuir gu ceart 'an gniomh, nach 'eil a' ceaduchadh da an-tograidh fionnaruchadh? Agus cionnas a dh' fhuaraicheas iad aig duine tha gun fhèth gun fhois, ann am buaireis an t-saoghail? Faodar gnà mhisg na beatha a ràdh ris an t-sìor-bhuaireas so. Tha è dùsgadh suas an dian-oibreachaidh spioraid sin, a bhios a sìor bhrùchdadh a mach cion-faicill agus amaideachd. Am feadh a bhios easan a tha le ghnothaichibh saoghalta a' cuir uaigneas cràbhach, a' fuireach gu foisneach, ciuin, na làn-mhaighstir air fein. Cha 'n 'eil è air a chuir as a riaghailt fein le iomaguin an t-saoghail; ach o dhìomhaireachd chràbhach, anns an robh a smuaintibh air cuspairibh a' b' àirde, thig è mach a chum an t-saoghail gu fearail, fònnar, earbsach as na rùin a chuir è roimhe, agus deas fa chomhair aon ni a thig na charamh.

Cha 'n 'eil è comasach dhàsan nach 'eil a' cleachdadh dol 'an uaigneas, giùlan ciatach a bhi aige; cha mhò is urrainn da an saoghal a mhealtuinn, le buannachd. Do 'n dà ghnè dhàoin is dòcha dearmad a dheanamh air an dleasnas so, luchd macnuis, agus luchd ghnothaichibh, 's deacair a ràdh co ac' is mò tha fulang, a thaobh

mealtuinn, o'n dearmad sin. Do 'n cheud bhuitheann, tha gach uair d' an aimsir, do bhrì coslais, caillte, nach 'eil a' co'-pairteachadh r'am fein-thoileachadh. 'S è aon sòlas a chuir ri sòlas eile, gach ni th' air an aire; gus, ann an ùine ghearr, am bi iad air ruith a mach,'s nach bi ac' ach pilleadh riu a rìs; a ghàbhail seilbh air an ni a mheal iad roimh, agus a dh' fhaicinn na chunnaic iad iomad uair cheana. 'N uair a dh' fhàisgear mar so na sòlais g'un grùnnd, caillidh iad am blas, agus an taitneachd. Tha na dh' fhaodadh an toileachadh c'ar ùine mhòr, nan gabht' ann am measarrachd iad, maille ri dol ann an uaigneas, air an slugadh suas cho dian dheòthasach, 's gu bheil iad 'an gradaig a' gabhail fuath agus gràin diubh. Uaith so, chi sibh gur iad sin, 'an diaigh dhoibh an cuairt chaithreamach shunndach a ruith 'an cabhaig, 'an diaigh dhoibh beagan bliadhnuichean a chuir seachad air thoiseach gach strò agus amaideachd, is dòcha teicheadh mu dheire do dh' uaigneas dubhach neo-shòlasach; gun bhi air an stiuradh le diadhachd no le riasun, ach air an cuir thuige le bhi air am mealladh, agus le spioraid chlaoidhte, chum a cho-dhunaidh mhuladaich so, gu bheil *gach ni na dhiomhanas.*

Ma tha co'-chomunn neo-bhristeach ris an t-saoghal a' caitheadh as fear an t-sùgraidh, cha lugha tha è drùghadh air fear nan gnothaichibh, agus air-san a tha ro-dheigheil air urram. 'S eigin

do 'n aigneadh is treise gèilleadh dha. 'S eigin gum bi an nàdur is taitniche air a bhrosnuchadh gu mi-thlachd, le bhi sior-chuir na aghaidh, le iomaluas, agus le mealltoireachd dhaoinibh. Oir tha easan a tha daonnan ann am mire-chath an t-saoghail, ann an gnàth chòmhrag. Ann an so, tha nàmhuid a' toirt ionnsuidh air; ann an sud tha co-fhear-roinn a' cuir fodha. Tha mi-thaingealachd caraid a' cuir dragh air an dràsta; agus tha àrdan uachdarain ga leònadh a rithist. 'S diomhain da teicheadh a dh' iarruidh cobhair, gu toileachadh faoin. Faodaidh iad sin fois ghearr a thoirt do chùram; ach cha neartuich iad air chor air bith an inntinn. Ach air an laimh eile, tha iad ga fàgail ni 's taise agus ni 's neo-chruadalaiche, 'n uair a bheir triobluidean agus dochairean ionnsuidh air as ùr.

Rachadh easan air a bheil a mhiann cungaileighis dhiongmhalt' fhaotuinn air gach lot agus leon a ni an saoghal air, o chuideachda dhaoinibh gu co'-chomunn a chumail ri Dia. 'N uair a theid è stigh d'a sheòmar uaigneach, 's a dhruideas è an doras, druideadh è mach mar an ceudna, gach cùram saoghalta; agus gabhadh è còmhnuidh maille ri cuspairibh diadhaidh agus neo-bhàsmhor. Gheibh è 'an sin sealladh taitneach air riaghailt agus air sìth, a tha calg-dhìreach 'an aghaidh mi-riaghailt agus truaighe na beatha so. Cha 'n 'eil luchd-àiteachaidh neamh a' cuir a mach air a chèile; cha 'n 'eil

aon chuid mi-thaingealachd, no farmud, no buaireas 'n am measg. Faodaidh daoine foirneart a dheanamh air a chèile; ach ann an rioghachd Dhe, tha co'-chòrdadh, agus sìth a' a' rioghachadh am feasd.——O 'n samhuil sin do chuspairibh, tha solus fior-ghlan agus togarrach, a' dealradh air inntinn an duine chràbhaich; tha sìth naomh air a sgaoileadh air a chridhe. Tha a spiorad, a bha fo iomguin, a' pilleadh a rìs chum a mhuinghinn, agus a' faighinn a shìth. Cha 'n 'eil è co measail m' an t-saoghal 'sa bha è; agus tha uallach na beatha agus na truaighe a' call neart d'an cudthrom. Tha na *fàsaichean gorma* a' teachd 'na fhradharc, agus *an t-uisge sèimh* a ruidh m' a thimchioll, laimh ris a' bheil *Aodhair' Israeil* a' g ionaltradh a threud. Cha 'n 'eil buaireis agus ioraillean na beatha so, a tha co eagallach dhoibh-san a tha dian-ruagadh gnothaichean an t-saoghail so, dhàsan ach mar bhothar-fhuaim tàirneanaich fada uaith; mar fhuaim uisge tha fad' as, tha è cluinntinn a thoirm 's a leanntuinn a shruthchlais, ach cha' n 'eil a thonnan a' buntainn ris. Ceart mar tha uaigneas cràbhach feumail chum ar sonuis ann sa bheatha so, 's amhuil,

Anns ann dara h-àite, tha è ro-fheumail chum ar n-ullachadh air son na h-ath-bheatha. An neach sin a tha air a chuairteachadh gun tàmh le gnothaichibh an t-saoghail, cha 'n urrainn è bheatha a chaitheadh mar dh' fheumadh anam

Tha 'n saoghal na " laidhe ann an aingi'eachd ;" agus le deagh aobhar tha 'n Criosduidh air caralachadh, " gun bhi cosmhuil ris, ach a bhi " air a chruth-atharrachadh le ath-nuadhachadh " inntinn." Tha ar caithe-beatha agus ar co'-chomunn ris an t-saoghal, air ioma dòigh, 'na fhoghlum peacach. O aois ar n-òigc, tha sinn cleachdta r'a chluinntin, gur h-iad saibhreas agus urram, na nithe is taitnich is urrainn duin' a mhealtuinn ; agus tha iad air an cuir romhainn, mar na h-aon nithe air an còir dhuinn a bhi 'n dian-thòir. Tha sinn air ar 'n-àrach suas gu amharc le ìoghnadh air na buaidhibh comharraichte tha iad a' buileachadh. Ann an dian-thòir air na sochairibh sin, tha sinn a' faicinn na mìltean m'ar timchioll. Faodaidh è bith, gun teagaisg iad duinn ar dlèasnas còrr uair, ach 's gann a chi sinn iad idir air an cuir 'an coimeas ri buannachd shaoghalta. Tha na h-ainmean tlà, agus an sgèimh mheallta leis a bheil ceilg, neo-gheimneachd, agus dioghaltas, air an cuir far comhair ann an conaltradh gnàthaichte, a' lughadachadh, a chuid a chuid, am mothachadh tha aguinn a thaobh nàduir, air an eadar-dhealuchadh tha eadar maith agus olc. 'S minig a tha sinn a' faicinn coireanan fo ùghdarras àrd-eisimpleir, agus a' faighinn mar dhuais cliu agus beadradh an t-saoghail. Theagamh gu bheil sinn ma dheireadh a' toirt fainear, nach 'eil iadsan ris an robh è air iarruidh oirn amharc mar

riaghailt-stiuraidh air ar giulan, ni 's fearr caithe-beatha na daoin' eile. Air dhuinn a bhi mar so cho cleachdta ri droch-bheirt fhaicinn, nach cùis chinnteach ar leir-sgrios, mar tèid sinn air uairibh 'an uaigneas o'n ghalar ghabhaltach so, agus mar iarr sinn cùngai-leighis air gach galar a tha è tarruing oirn? Tha dìomhaireachd chràbh-ach, a lughadachadh na h-èucail, agus a' buil-eachadh an leighis. Tha è cuir cumhachd truaillidh an t-saoghail an lughad; agus a' buil-eachadh cothrom air tograidh is fearr a chuir an cumhachd 'an gniomh. Cluinnidh, easan a tha cleachda dol 'an uaigneas, a labhairt ris fein, air uairibh, mu fhirinnibh nach b' àbhuist do 'n mhòr-bhuidheann innseadh dhà. Togaidh fear-teagaisg is fearr suas a ghuth, agus dùisgidh è suas 'na chridhe na tograi'ean folaichte sin, air an tug an saoghal buaidh agus a chuir è fo chois.

Tha uaigneas o' n t-saoghal feumail 'an àm ùrnuigh agus cràbhuidh, ann an gnàthachadh creidimh agus aithreachais, agus uile dhleasnuis mhòr agus àraid a Chreidimh Chriosduidh. B' è so aon de dh' aobhair àraidh arson an deach an òrduchadh, chum 's gum biodh iad nam meadhonaibh air ar tarruing o ghnothaichaibh na beatha so, anns a bheil urrad uilc agus amaid-eachd, 's a tha le bhi gan sìor-fhaicinn cho chronail duinn. 'S è uaigneas an talamh sèunda a tha diadhachd, anns gach linn, a' taghadh air

a son fein. Ann an sin tha a deachdadh air fhair-eachduinn, agus a rùin dhiomhair a'g àrduchadh an anma. Ann an sin, tuitidh deur an fhìor-aithreachais; 'an sin, èiridh osnadh a chridhe suas chum neamh; ann an sin, leaghaidh an t-anam le caomhalachd chràbhach, 'ga thaosgadh fein a mach, 'na làthair-san a chruthaich, agus ris-san a shaor è. Cionnas is urrainn do neach air bith, a tha aineolach air a leithid sin de dh' obair na h-inntinn, a bhi iomchuidh air neamh? Ma 's è flaith'eas ionad-comhnuidh nan tograi'-ean fìor-ghlan, agus aoibhneas na tuigse, an urrainn dhàsan a tha do ghnà ann am measg cuspairibh mothachail, agus nach d' fhuair riamh eolas air sòlas na tuigse agus a chridhe, tlachd a ghabhail annta?

Bha na daoine mòr agus cliuiteach, na daoine cràbhach agus deagh-bheusach, a ghnà air an toirt suas do dh' uaigneas dùrachdach. 'S è comharradh air inntinn laig agus fhaoin, a bhi daonnan ri cuspairibh neo-aithrigh na beatha. Tha iad sin a' còrdadh r'am miann, agus a' buil-eachadh orra gach toil-inntinn a tha 'n aigne neo-luachmhor murrach air a ghabhail. Ach tha inntinn is luachmhoire agus is àirde fiuthair, a fàgail an t'saoghal air a diaigh, 's a faireachduinn dèigh aic' air sòlais is àirde, agus tha i gan iarruidh ann an uaigneas. Tha 'n duin' aig a bheil toil math a dheanamh dhoibh-san a tha m' an cuairt dà, a' dol 'an uaigneas, chum riaghailtean a

shiudheachadh air son leas coitchionn ; am fear eanachainneach, a chum 's gu'm faigheadh è cothrom air na nithibh is caomh leis; an teallsanach, chum tuille fiosrachaidh fhaotainn ; an naomh, chum an tuille gràis fhaotainn. " Chaidh " Isaac a mach a bheachd-smuaineachadh 'sa " mhachair, mu fheasgar." Tha Diabhi gu tric, ann am measg a ghreadhnachais rioghail, a togail fianuis, an dà chuid, air an t-sòlas, agus air an t-sochair a fhuair è o smuaintibh cràbhach. " Labhair mi ri m' chridhe fein, agus rinn " mo spiorad rannsuchadh dùrachdach. Smuain- " tich mi air mo shlighibh, agus phill mi mo " chosan ri teisteis Dhè. Ann an lionmhoireachd " mo smuaintibh 'an taobh a stigh dhiom, tha " shòlais a' taitneadh ri m' anam." Bha ar Slanuigh'ear beannuichte fèin, ge d' is è bu lugha aig an robh dh' fheum air uaigneas cràbhach, de na bha riamh air thalamh, ga ghnàthachadh gu bitheanta ; agus leis a sin chliuthaich è gu mòr è. 'S minig a dh' iarr è 'n gàrradh, an sliabh, agus uaigneas na h-oidhche, a chumail co'-chomunn ri Neamh. " An uair a chuir è air falbh " an sluagh, chaidh è suas gu sliabh, leis fein, a " a dheanamh ùrnuigh."

' Chithear na sochairean a tha struthadh o uaigneas cràbhach ni 's soilleire, le thoirt fa'-near, mar chuir mi romham, anns an àite is faigse, cuid de na cuspairibh mòr air am bu chòir dhuinn smaoineachadh. Cha 'n ainmich

mi ach amhàin tri, a tha fior shoilleir, agus is ro-fheumaile; Dia, an saoghal, agus ar cliu fein.

I. An uair a thèid sibh air leth o'n t-saoghal, *labhruibh r' ar cridhe fèin* mu thimchioll Dhè. 'S iad barailean mu 'n Diadhachd, a bharr air gur h-iad ceud-thùs an ni ris an abrar cràbhadh, cas-sheasamh gach barail shaoghalta, agus deagh ghiulan, am measg dhaoinibh. Ach cia duilich a tha è an gleidheadh ann an seol iomchuidh, am measg ghnothaichibh an t-saoghail? Am feadh a tha a choilion cùspair m' ar timchioll a' brùchdadh a stigh air an aigneadh, agus a'g oibreachadh air na ceudfa'ibh agus air a chridhe, tha an ni sin, a tha, cha 'n è amhàin as an t-sealladh, ach a tha a thaobh a nàduir neo-fhaicinneach, ullamh gu dol as an fhradharc mar fhaileas. Uaithe so tha cliu dhroch dhaoine air ainmeachadh san sgriobtuir, gu bheil iad as *èug'ais Dhè anns an t-saoghal.* Theagamh nach 'eil iad a'g àicheadh gu bheil è ann; ach 's co-ionann leo co dhiubh tha no nach 'eil; oir, air dhoibh seall-adh a chall air, cha 'n 'eil aon drùghadh aig a bhith air an giulan. Ma tha ann an àm air bith, barail a'g èiridh 'n an inntinn gu bheil Dia ann, 's ann a tha è 'g eiridh mar thannasg eagallach, a tha iad a' cuir as an aire co luath 's is urra dhoibh; agus tha iad toileach a chreidsinn nach 'eil è fior, a chionn gu bheil è deanamh co beag drùghaidh orra-san a tha m' an timchioll.

Tòisicheadh easan a tha dol 'an uaigneas gu smuaineachadh gu dùrachdach, leis an fhirinn chudthromach so a' sparradh air inntinn, gu bheil gun ag air bith Ard Uachdaran ann a tha riaghladh na cruinne-cè air fad. Ach na biodh è ann am barail, gur è labhairt r'a chridhe fein mu thimchioll Dhè, rannsachadh mu rùin-dhìomhair Nàdur na Diadhachd, no oirp a thoirt air an iomlan de riaghailt an Fhreasdail fhaotainn a mach. 'S fad a dh' fhaodas è bhi na bhreislich anns a cheò so, m' an tig è gu làn eolas air Dia. Am bi fiuthair aige-san a tha co aineolach air a nàdur fein, no air nàdur nan cuspairean eile tha m' an cuairt dà, ri bith na Ti a chruthaich è a lan-thuigsinn. Chum labhairt ruinn fein air a chùis so, gu bhi air aon doigh feumail duinn, 's è sin mothachadh air ùghdarras Dhè o'n leth a stigh, mar Uachdaran agus mar Athair, earaluchadh air ar n-anmaibh. Cha 'n è gu rannsuchadh mu thimchioll an ni a tha diomhair 'na bhith, ach a bhi smuainteachadh air iomlaineachdaibh a tha leoir-shoilleir. 'S è na h-urrad dhearbhaidh air làthaireachd an Uile-chumhachdaich sa thairneas uainn an t-urram is mò ; 's a bheothaicheas togradh dùrachdach gu teachd cho dlù do Thobar mòr an t-sonais agus na beatha, 's a cheaduicheas ar nàdur dhuinn.

Air an dòigh so bha 'n duine naomh ud air a bhrosnuchadh, a dh' asluich a ghuidhe dhùrachdach so, " Och nach robh fios agam c'àit am

" faighinn easan, agus thiginn a dh' ionnsuidh àite, Iob xxiii. 3." Ma dh' iarras sibh a dh' ionnsuidh Dhe, le shamhuil sin de shuidheachadh inntinn, bithibh cinnteach nach 'eil è fada uaibh; agus ge nach 'eil fhathast, comas aguibh *teachd a dh' ionnsuidh àite,* faodaidh sibh, air a chuid is lugha, teachd chum cos-stol a righchaithreach, agus beantain ris an fhalluing a tha ga chomhdachadh. Ann am meadhon ur smuaintibh dìomhair, togaibh suas ur sùilean, agus faicibh gu bheil a Chruitheachd air fad làn de Dhia. Amhaircibh suas ris na speuraibh, agus biodh ioghnadh oirbh r'a ghlòir. Beachdaichibh air an talamh, agus thugaibh fainear mar tha làthaireachd follaiseach anns gach àite. Ma tha 'n tìr aobhach, no a mhachair thorrach 'n ar sealladh, faicibh è a' dearcadh air oibribh le fèith-ghàire. Ma tha bheinn àrd gu h-uaibhreach a' togail suas a cinn, no na h-uisgeachan mòr a'g at le 'n tonnaibh borb a' d' lathair, thoir fainear a mhòrachd agus a chumhachd, anns na cuspairibh mòra sin. Cha 'n 'eil anns a Chruitheachd gu h-iomlan le h-uile choslais ioma-ghnèthich, ach foillseachadh eugsamhuil air an Diadhachd. Nan gabhadh sibh " sgiath-" an na maidne, agus gu 'n gabhadh sibh " còmhnuidh ann an ionadaibh iomallach na " fairge," 'an sin gheibheadh sibh è. Oir *'s ann annsan a tha ur beatha agus comas gluasad.* Tha è lionadh agus a' beothachadh gach aon àite.

Faodaidh sibh a chos-cheumaibh a lorgachadh anns an fhàsach lom, co math agus anns an tìr àitichte; agus faodaidh sibh guth a chluinntinn anns an uaigneas is dìomhaire, a tha togail fianuis air. Cha 'n 'eil sibh ri è fein, uair air bith, a ghabhail an riochd oibribh a lamh. Cha 'n 'eil a Chruitheachd na coslais is eagallaiche no is taitniche, a foillseachadh ach dreach eugsamhuil de ni gun bheatha. Ach air no dealbhaibh marbha sin tha dreach glòir Spioraid bheo air a chuir. Tha an t-eireachdas no a mhòrachd a tha r'a fhaicinn annta, a' sruthadh o Thobar gach mòrachd agus maise; annsan tha è co'-chruinneachadh; tha è a 'nochadh ìomhaidh air iomlaineachd; agus d'a ionnsuidh-san bu chòir dhuibh amharc. Ann an co'-chainnt r'ar cochreutair air thalamh, cha 'n ann r'a chorp a tha sinn a' cainnt ge d' is è a chorp a mhàin a tha sinn a' faicinn. O chainnt agus o dheanadas tha sinn a' tuigsinn inntinn; 's ann r'a inntinn, ged a tha i neo-fhaicinneach, a tha sinn a' còmhradh, agus 's ann ris a Bhith Spioradail so a tha sinn a deachdadh ar tograidh agus ar n-urram. Air a mhodh cheudna, ge nach 'eil sinn 'an so a' faicinn de Dhia ach na tha oibre a nochda, gidheadh, anns na foillseachaibh sin, tha sinn comasach air an Spiorad Choitchionn a thoirt fainear, agus ri co'-chomum a chumail suas ris a Bhith neo-fhaicinneach so, ann an urram, ann am buidheachas, agus ann an gràdh.

'S ann mar so a tha 'n duine diadhaidh 'na smuainte diomhair, a' labhairt r'a chridhe mu thimchioll Dhè, a'g amharc air cuspairibh nàdurra le sùil spioradail. Tha è gluasad air feadh obair eugsamhuil Nàduir, mar gum biodh è 'n taobh a stigh do theampull mòr, agus è ri gnàth aoradh. Ris na foillsichibh sin air an Ard Uachdaran 'na oibribh, co-chuireadh è brìgh fhocail. O shaoghal Nàduir, leanadh è Dia do shaoghal nan Gràs. 'N uair a bheirear as na h-ionad is faide a muigh è, chum an ionaid so is faide a steach do dh' ionad-naomh an teampuill, mothaichidh è e fein ni 's fìor-dhlùithe air an Làthaireachd Naomha. Ann an ìnnleachd mhòir Gliocas Diadhaidh, chum olc a pheacaidh a dhughadh as, tuigidh è brìgh ioma ni tha folaichte ann an rùin-dhìomhair Nàduir. Chi è ann an Criosd, an Diadhachd, ann an càil, air a deanamh follaiseach air doigh mhothachail. Anns na h-oibribh fuighantach a rinn è, agus an gnothach gràsmhor a chriochnaich è, chi è *dealradh glòir an Athar*, agus bheir è fainear gu 'm bi è *làn gràis agus firinn.*——O'n uaigneas naomh, le a smuaintibh bhi mar so air an gnàthachadh, tha è 'g ath-phille ris an t-saoghal mar bhith is cumhachdaiche. Tha e toirt leis gu beatha ghniomhaich na barailean fior-ghlan agus àrd sin, air a bheil na daoinibh neo-shuidhichte 'nan coigrich.

II. Labhraibh r' ar cridhe ann an uaigneas, mu thimchioll an t-saoghail. 'S è 'n saoghal am

mealltoir mòr agus tha è ro-fheumail duinn cosgadh a chuir air innleachdaibh cuilbheartach. Ach 's ea-comasach dhuinn am faotainn amach ann am builsgein a shòlais agus a ghnothaichibh. Tha sinn a' coiseachd, mar gum b' ann, ann an cuairt fo gheasaibh, far nach faicear ni air bith direach mar tha è. 'S ann amhàin ann an uaigneas a dh' fhaodar an druidheachd sin fhuasgladh. Nan gnàthaicheadh daoin an t-uaigneas sin, cha 'n ann ann an giulan air aghaidh a mhealltoireachd air 'n do thòisich an saoghal, cha mho is ann an dealbh innleachdan air sonus neo-chinnteach; ach ann an toirt an t sonuis a tha 'n saoghal a' buileachadh gu bhi air a cheasnuchadh gu cothromach ceart, dh' fhalbhadh an druidheachd; agus 'an àite nan sonus neo-chinnteach sin, leis an robh iad co fad air am mealladh, chìthte an sin lomnochdaidh an t-saoghail.

Deanaibh sibh fein deas, mata, chum aghaidh a thoirt air solas na firinn. Gu ma fearr leibh bhi air ur mealladh ann an cuid de na dòchuis mheallta, na bhi am feasd air seacharan ann an ionad suaimhneach nan amadan. An uair a bhios daoin' eile a' meoraich 'an uaigneas, cionnas a ruigeas iad air soirbheachadh saoghalta, gu ma h-è is obair dhuibhse an soirbheachadh sin fein a mhion-rannsuchadh. Cuiribh suas gu neo-lethphairteach ciod gus an tig è; agus faicibh gu bheil sibh 's a chall, ge do shaoil sibh nach robh. Chum na crìche so, amhaircibh air ur n-ais, air

ur caithe beatha chaidh seachad. Rannsaichibh è o aois ur n-òige, agus cuiribh a cheist oirbh fèin, Ciod na h-àmanna bu shonadh a bh' ann? Co dhiubh a b' è 'n t-àm a bha sibh gu foisneach neo-chiontach, no 'n uair a bha sibh 'an ro-thòir air ur staid àrduchadh, agus ann an innleachdaibh cealgach? Am bheil ur fior-shealbhachadh a cumail suas ris an ni ris an abair an saoghal soirbheachadh? Mar a dh' fhàs sibh ann am beartas agus ann an inbh, an d'fhàs sibh ga rèir sin ann an sonas? An do shoirbhich leibh ann an cùis air bith, a rèir 's mar bha fiuthair aguibh? Far an robh duil aguibh ris an anabharr a shealbhachadh, nach minig gur h-ann is lughadh a fhuair sibh? Far an robh ciont' an co'-chuideachd r'ar toil-inntinn, nach d' fhuirich a ghath fad agaibh, an diaigh an toileachadh dol seachad? Leigeadh an samhuil sin de cheistibh, le 'm freagairt gu firinneach, an saoghal ris duibh, mar is pailte, direach mar tha è. Dheanadh iad follaiseach diomhanais a chuir am fiachaibh; agus leigeadh iad fhaicinn duibh, gu bheil tobair eil' ann, a bharr air na tha 'n saoghal a' buileachadh, air an èigin duibh sonas iarruidh.

Am feadh a labhras tu ri d' chridhe mu thimchioll ciod è an saoghal an dràsta, thoir fainear mar an ceudna cia mar bhitheas è air chionn an aon latha. Gabh roi'-shealladh air an uair eagallaich 's an èigin duit beannachd shiorruidh a ghabhail leis. Smaoinich ciod na smuaintean is

dòcha dh' èiridh suas an uair a bhios tu gu fhàgail, 's a dh' amhairceas tu air ais air do chaithe-beatha. Ciod an seadh anns am beachdaich do shùilean, a bhios gu druideadh, air na diomhanais sin a tha 'n dràsta a' dealradh co baoisgeil, agus air na gnothaichibh sin a tha san àm so ag amharc cho anabharra feumail? Cia mar bu mhath leat san àm sin do bheatha bhi air a caitheamh? Deanadh na smuainte ciallach a bhrosnaicheas an samhuil sin de roi'-shealladh a ghabhail, do dhian-dheothas air nithibh nach bu chòir, a lughadachadh. Rachadh na baraillean mu dheireadh a bhios agad, ann sa mheas a tha thu deanamh an dràst air an t-saoghal, agus air beatha.

Os barr, ann an labhairt ruibh fein mu thimchioll an t-saoghail, thugaibh fainear gu bheil è fo uachdaranachd Dhè. Cha 'n 'eil a chuid is pailte de dhaoin' a' faicinn a bheag ach dol m'an cuairt gnothaichean an t-saoghail. Tha iad a' faicinn mòr bhuitheann ann an sior-ghluasad; soirbheachadh dhaoin' a'g èiridh 's a tuiteam man seach; subhailc gu tric ann an teinn, agus sonas mar gum biodh è air fhaotainn 'an lorg gliocais shaoghalta. Ach cha n' 'eil 'an so ach taobh a muigh na cùise. Ach tha air chùl so, gnothach gu mòr is mò, nach 'eil aon neach a' faicinn, ach iadsan a tha cràbhach 's a tha tric a' dol 'an uaigneas. Tog suas an sgàile sin, 'n uair a bhios tu d' aonar maille ri Dia. Amhairc air an t-saoghal le sùil a

Chriosduidh, agus chi thu, am feadh a bhios " cridhe duin' a' dealbh a shlighe, gur è an " Tighearn a tha stiuradh a cheumaibh." Chi sibh, ge d' a tha daoine, mar gum b' ann, a' gluasad agus a' deanamh a reir r' an toil fein, gidheadh gu bheil iad fo chuibhreach teann diomhair aig an Uile-chumhachdach, agus gu bheil an deanadas uile a' co'-oibreachadh le rùin uachdranachd shaoghalta. Chi sibh è a' toirt air *corruich duine moladh a thoirt da*; a' deanamh peanas air a pheacach trid a chionta fein; o dheuchainnibh nan ìonracan a' toirt a mach an duais; agus a' toirt air staid anabharra mi-riaghailteach, tionndadh a mach gu crich shonadh shòlasaich. Am feadh a tha *cruth an t-saoghails'* a' dol gu grad air falbh, chi sibh gloir saoghail eil' ag èiridh suas gu dol na àite. Chi sibh gach ni saoghalta, ar dubhachais agus ar sòlais, ar gràdh agus ar fuath, ar cliu agus ar cuimhne, air an slugadh suas ann am fairge na siorruidheachd; agus gun iarmad air bith fhàgail san àm, ach gun èirich *gu math* gu brath do 'n ionracan agus gu h-olc do 'n aingidh. Le a shamhuil sin de bheachd-shealladh air an t-saoghal, a chuir gu tric far comhair, cha b' urra dha gun na co-dhunaidh dhùrachdach so èigneachadh uainn; " Cha " 'n 'eil gliocas, no comhairl' ann an aghaidh an " Tighearna. Biodh eagal Dè ort, agus coimhead " aitheantan; oir is è so dleasnas iomlan an " duine. Ciod an tairbhe a tha do dhuine ge d'

" a chosnadh è 'n saoghal uile, ma chailleas è a-
" nam fèin?"

III. Labhruibh r'ar cridhe m'ar timchioll fein, agus m'ar fior chliu. Tha lan-eolas fhaotainn oirn fein, na chùis a tha co duilich ruigheachd air 's a tha è co feumail. Oir 's deacair le daoin' am bitheantas an lochdan fein fhaicinn; agus an uair a tha iad toileàch an rannsuchadh, tha am fein-speis a' gabhail a bhrath air am barail. Tha an co'-chomunn le aon a cheile a' cuideachadh leis a cheilg, d' am bheil iad fein so-aomaidh. Oir tha gnothaichean gnàthaicht' an t-saoghail, gu mealltach cealgach; far a bheil iad gu tric a' mealladh agus air am mealladh; far a bheil gach aon fo choslas meallta; ag aidmheil cairdeas nach 'eil è mothachadh; agus a' toirt seachad cliu, chum 's gum faigheadh è fein è. 'S ann a mhàin ann an uaigneas, far an cuirear as de na coslais chealgach sin, agus far am bi a chainnt mhealltа sin 'na tosd, a dh' fhaodas duine *smaoineachadh gu cialluch uime fein, agus mar bu chòir dha.*

Tha è air a ràdh, gu bheil tri *seorsa* cliu a tha gach aon duine a giulan; agus iad sin gu minig ag eadar-dhealuchadh o chèile; Aon tha aige na bharail fein, aon eil' a tha è giulan 'am barail an t-saoghail; agus an treas aon, a tha è giulan ann am barail Dhè. 'S è a mhain an aon mu dheireadh a dhearbhas gu cinnteach ciod è. Co dhiu a tha bharail a th' aig an t-saoghal ort,

fodha no os ceann na firinn, cha 'n 'eil na h-urrad umhail duit a bhi fiosrach air. Ach tha è anabarrach feumail duit, gum bi a bharail a tha agad ort fein, a' co'-chordadh ri breth Dhe mu d' thimchioll. A chum deuchainn a chuir air leis an doigh so, 's eigin duit gach leth-phairt a tha agad ort fein a leige dhiot; agus an uair a theid thu 'an uaigneas, oirp a thoirt air do chridhe a rannsuchadh leis an dùrachd is mo, a chums gun toir thu do lochdan folaich a dh' ionnsuidh an t-soluis.

Chum na criche so, rannsuich a bheil no nach 'eil fios agad, an ann o chlaon-bhreth, no aineolas air t' fhoghaintichead, agus air do shubhailcibh, a tha barail mhath an t-saoghail ag èiridh umad? Am biodh tu deonach gum biodh do dheanadais uile air an rannsuchadh gu soilleir? Am b' urrainn duit fhulang gum biodh do smuaintibh uil' air an deanamh follaiseach? Am bheil earrann air bith ann a d' chaithe-beatha, nach bu choma leat ge d' fhaiceadh do nàmhuid è? Ciod an seadh, ma ta, anns an gabh Dia iad sin? Am feadh a dh' fhuirich thu saor o chionta, co dhiu a tha do neo-chiontas a' sruthadh o chogais fhior-ghloin, no o leith-sgeulaibh saoghalta? Am bheil farmad no mi-rùn air bith a'g èiridh an taobh a stigh dhiot, 'n uair a choimeasas tu do chor fein ri cor dhaoin eile? An robh thu co oirpeach air do cridhe a choimhead gu riaghailteach, 's a bha thu gu d'

ghiulan a ghleidheadh saor o mhi-chliu? Air dhuit a bhi 'g aideachadh a bhi 'd Chriosduidh, an robh Spiorad Chriosd follaiseach ann ad ghiulan? Air dhuit a bhi 'g aidmheil fiuthair a bhi agad ri neo-bhàs'oireachd, an tug an dòchas sin buaidh air gach dèigh neo-iomchuidh a bh' agad air a bheatha so?

Dh' fhaodadh a shamhuil so de cheasnuchadh dùrachdach, ioma ni ma thimchioll fein a leigeadh ris do dhuine; nithe faodaidh è bith, nach biodh ro-thaitneach dha, ach a bhiodh anabharra feumail agus tarbhach. Oir cha 'n 'eil ann ach fear-miodail, agus cha 'n fhior-charaid da fein, nach oirpich bhi fiosrach air a choireannaibh, co math agus air a dheagh-bhuadhaibh. Leis an t-saoghal a mhealladh, faodaidh è caileigin de bhuannachd aimsireil fhaotainn, ach ciod a bhuannachd a tha fiuthair aige r'a bhuithinn, le a chridhe fein a mhealladh? *Tha è teachd beo air luaithre: thug cridhe meallta air seacharan è, air chor as nach toir è as anam fein, ni mò their è, Nach 'eil breug ann am laimh dheis?* Isa. xlix. 20.

Air an doigh so chuir mi far comhair, cuid de na cuspairibh mòr, air am bu chòir dhuibh smuaineachadh 'nar n-uaigneis chràbhach. Dh' oirpich mi ur cuir ann an cor iomchuidh chum co'-chomunn freagarrach a chumail i'ar cridhe fein, mu thimchioll Dhe, an t-saoghail, agus ur giulan fein. Criochnaicheadh so ann an sibh a shùnrachadh air deagh-rùin chum na tha roimh-

ibh d' ar beatha a riaghladh. Thugadh è ur caithe-beatha gu bhi a' co'-chòrdadh. Cha 'n 'eil ni air bith is neo-shuidhichte agus is neo-bhunailtiche na caithe-beatha nan daoine sin a tha do reir an t-saoghail so, agus nach do chleachd a bhi labhuirt riu fein, no bhi dol ann an uaigneas chum aoraidh. Tha strò ni 's trice na aobhar leir-sgrios dhoibh, no iad a bhi cuir rompa bhi mi-dhiadhaidh. Cha 'n ann a chionn gu bheil iad a gnàthachadh droch cleachdanna, ach nach 'eil cleachdanna suidhichte air bith aca, a tha 'm beatha co neo-bhunailteach agus co neo-shuidhichte. Tha sibh 's an iomchomhairle eadar peacadh agus dleasnas. An diugh tha sibh a leughadh nan sgriobtuire, agus a'g eisdeachd teagasg cràbhach, agus a' cuir deagh rùin romhaibh. Am màireach tha sibh a' dian-ruagadh an t-saoghail, agus a' di-chuimhneachadh nan deagh rùin-shuidhichte a chuir sibh romhaibh, mar nach deanadh sibh iad. Tha an drùghadh a rinn è oirbh air ùrachadh a rithist, agus a rithist air a dhi-chuimhneachadh; agus anns an iomchomhairle so tha sibh a' caitheadh ur beatha. Am bheil a leithid so de ghiulan iomchuidh a bhi aig creutairibh aig a bheil ceudfaithean tuigseach? Am beir feasgar ur beatha oirbh, mu'n cuir sibh romhaibh cia mar chaitheas sibh i: An tig an là am feasd, a gheibh sibh seasmhach 'n ur beachd, rùnaichte 'n ur n-innleachdaibh, agus a' deanamh

nan nithe a tha taitneach d' ur n-inntinn? Ma 's math leibh an latha sin a thighinn a chaoidh, s è uaigneas agus beachd-smuainteachadh a bheir d' ar n-ionnsuidh fein sibh, o'n strò agus o'n amaideachd d'a bheil sibh 's an àm ciontach; 's is eigin a sheoladh dhuibh nithe a chuir romhaibh, agus riaghailtean a shocruchadh chum ur beatha a chaitheadh mar tha freagarach do dhaoinibh riasonda agus neo-bhàsmhor. An sin bithidh ur giulan riaghailteach agus measail. An sin faodaidh sibh fiuthair a bhi aguibh gu'n caith sibh ur beatha air mhodh, 's a dh' ullaicheas sibh, 'n uair chriochnaichear i, gu co'-chomunn a bhi aguibh ri spioradaibh dhaoine maith air an deanamh foirfe.

# SEARMOIN VI.

## MU DHLEASNAIS NA H-OIGRIDH.

TIT. ii. 6.

*Cuir impidh air na daoinibh òga mar an ceudna, iad a bhi ciallach.*

'S è deagh shuidheachadh inntinn aon de na subhailcean sin a tha cor beatha dhaoine san àm ag earaluchadh gu dian. Tha neo-chinntichead a mealtuinn, a' cosgadh an-dànadais; tha lionmhoireachd a cunnairt, ag iarruidh gnà fhaicill. Tha measarrachd, faicill, agus fein-riaghladh, nan dleasnais a tha fiachaicht' air gach aon neach; ach gu sonraicht' orra-san a tha tòiseachadh air turas na beatha. 'S ann dhoibh-san, uime sin, a tha earail an Steigh Theagaisg, gu h-iomchuidh air a deachdadh; ged a tha aobhar eagail gu bharaluchadh gur iad is lugha bheir fainear dhi.

Tha fein-fhiosrachadh a' furan na h-earail air an aitim is neo-shuidhichte, 'n uair thig iad air an aghaidh ann am bliadhnuibh. Ach tha 'n t-iomlan de bheachd agus de thograi'ean na h-òige 'an aghaidh deagh shuidheachadh inntinn. Tha na coslais a tha m'an cuairt duinn, 'an àm dhuinn inndrinn air beatha *ghniomhaich*, ullamh a chum ar meallaidh. Ge b' è air bith iad annta fein, tha inntinn thogarrach na h-òige cuir sgàile sgiamhach air gach cuspair. Tha aobhair an dòchais ag amharc mòr m'an timchioll. Tha toileachas-inntinn, mar gam b' ann a' teachd fo bhlàth air gach taobh dhiubh. Air am bros-nachadh le togradh, tha iad a ruith air an agh-aidh le deòthas neo-fhaicilleach. Ullamh gu breth a thoirt, agus roghainn a ghabhail; leisg mu theagamh, no gu rannsuchadh; ullamh a chreidsinn, a chionn gu bheil iad gun fhiosrach-adh; dàna, chionn gu bheil iad neo-eolach air cunnart; ceann-laidir, do bhrì nach 'eil fios aca ciod è bhi air am mealladh. Uaithe sin tha ag èiridh na cunnairt, o bheil a rùn orm san àm an cuir air am faicill. Gabhaidh mi *suidheachadh inntinn* anns an t-seadh is farsuinge, a gabhail a stigh an iomlain de'n teagasg sin a tha diadhachd agus subhailc ag àithne do 'n òigridh. Ged a tha briathran an Teagaisg air an deachda gu sonruichte do *dhaoinibh òga*, gidheadh leis mar tha 'n earail cheudn' air a toirt, ann an aon de na rannaibh tha air thoiseach air a so, air na mnài

òga, tha na comhairlean a tha 'g èiridh o steigh ar teaguisg, r'an toirt fainear, mar air an earalachadh orra araon. Tha mhiann orm, air tùs, fheuchainn doibh co feumail 's a tha è dhoibh tòiseachadh gu tràthail ri aire dhùrachdaich a thoirt d' an giulan; agus, a rithist, a nochda dhoibh na subhailcean bu chòir dhoibh gu sònruichte ghnàthachadh.

Co luath 's a tha sibh comasach air smaoineachadh, 's fheudar dhuibh a thoirt fainear gu bheil math agus olc ann an gniomharraibh dhaoine. Tha sibh a' faicinn nach 'eil iadsan uile tha air am breith fo 'n aon chothrom a thaobh saibhris, a' soirbheachadh co'-ionann anns an t-saoghal. Am feadh a tha cuid diubh, le giulan glic, comhnard, a' ruigheachd air inbh anns a bheatha so, a tha caitheadh an laithean ann an snaimhneas agus ann am meas; an uair a tha muinntir eile, 's an inbh cheudna, le'n droch ghiulan, a' call nan sochairean a bh' ac' a thaobh breith, gan rioba fein ann an ioma truaighe, agus a tha air a cheann ma dheire nam masladh d'an càirdibh, agus nan trom air a chomunn d' am buin iad. 'S tràthail a dh' fhaodas sibh fhaicinn, nach ann a reir a chothrom a gheibh sibh, ach a reir ri'r giulan fein, a tha 'ur sonus no 'ur truaighe, 'ur meas no ur michliu, 's a bheatha so an earbsa. A nis mata, 'n uair a tha sibh a' teannadh r'ar caithe-beatha a chuir 'an gniomh, ciod an gnothach is feumaile

dhuibh, no ur giulan a riaghladh leis an fhaicill is mò, m' am bi sibh ciontach ann am mearachd no ann an coireadh mhòr nach gabh leasachadh? Ma 's è, 's ann an àite sibh fein a chuir gu'r dùlan ann an cùis co feumail, gur h-ann a bheir sibh sibh fein suas do leisg, do neo churam, agus do thoil-inntinn; ma dhiultas sibh èisdeachd ri comhairle air bith ach ur toil fein, no an aireadh a thoirt do ghnothach air bith ach d'ar culaidh-chleasachd fein; ma tha sibh a' ceaduchadh dhuibh fein a bhi a snàmh gu neo-churamach faoin air cas-shruth na beatha, ullamh gu gèill-eadh leis gach cleachda; ciod ris am bi fiuthair agaibh a leanas a leithid sin de thionnsgnadh? An uair a tha sibh a' faicinn a choilion aon m'an cuairt duibh a' fulang o shamhuil sin de chaithe-beatha neo-fhaicillich, ciod an t-aobhar mu nach drùigh a leithid eile oirbhse? An è gun soirbhich leibh gun an t-ullachadh sin, agus gun seachain sibh na cunnairt gun an fhaicill sin, a tha air iarraidh air daoin' eile? Am fàs soirbheachadh dhuibhse suas as a cheann fein, agus am furain è oirbh gabhail ris; an uair is ann le dian-oibreachadh, le mor-shaothair agus cùram a tha a chuid eile de 'n chinne-daoin a' ruigh-eachd air? Na meallaibh sibh fein le leithid de dh' fhaoin dòchas. Ciod air bith inbh sa bheil sibh, cha chuir am Freasdal, air ur sonsa, ann an aghaidh a riaghailt shuidhichte. Dh' àithn Ughdar ur bith dhuibh *ceuman ur cos a choth-*

*romachadh, agus ur slighean uile a shocrachadh ; ur Cruithfhear a chuimhneachadh' an laithibh ur n-òige.* Rùnaich è gur iadsan a mhain *a dh' iarradh gliocas, a gheibheadh i*; gum bi *na h-amadain fo àmghar, arson an ciontai ;* agus ge b' è *chuireas cùl ri teagasg, gun sgrios è anam fein.* Leis an aire thoirt do na h-earailibh sin, agus le braisead na h-òige fhadhairt le comhairlibh dùrachdach, faodaidh sibh a bhi cinnteach a suilbhearrachd re a chuid eile g'ar beatha ; ach le sibh fein a thoirt suas, 'sa cheart àm so, do dh' eatruimeachd agus do chion-faicill, tha sibh a' leagadh steigh air truimeadas agus dubhachas cridhe am feasd.

An uair a dh' amhairceas sibh air ur n-aghaidh air an doigh bheatha, a bha ur cuibhrionn, no ur càirdean a' faicinn freagarrach dhuibh a leantuinn, cha sòr sibh aideachadh, chum a leantuinn le fiuthair a bhi agaibh ri soirbheacha gun robh càil-eigin de theagasg feumail duibh. Bithibh cinnteach ge b'è ceairda bhitheas agaibh nach 'eil foghlum air bith is feumaile dhuibh chum 's gun soirbhich leibh, no rùin agus cleachda shubhailceach. 'S è so an t-ullachadh a tha feumail do gach neach, agus anns gach inbh. Olc 's mar a tha 'n saoghal, tha subhailc a ghnà faighinn urram. Chithear ann an gnothachibh coitchionn an t-saoghail, gu bheil tuigse chuithseach 'an co'-chuideachda ri maitheas dearbhta, ni's feumaile chum soibhreachadh le duine, no na buaidhean is àirde gun onoir gun

chliu. Co aca is è foghlum, no gnothaichean, no do bheatha a chaitheamh ann an dreuchd follaiseach, ris a bheil fiuthair agad, tha subhailc a teachd a stigh air son earrann shonruichte ann an uile ghnothaichibh cliu-thoilltinneach na beatha so. Tha i ceangailte ri oirdheirceas anns gach ealdhain fhoghluimte, ri cliu anns gach aon de ghniomharaibh feumail na beatha, ri bhi comharraichte anns gach dreuchd fhollaiseach. 'S è an togradh a bheir i do'n inntinn, agus am meas a bheir i do'n ghiulan ; na smuainte fiughantach a tha i 'g àrach, a mhisneach neo-sgàthach a tha i dùsgadh, an dicheall anabarrach a tha i beothachadh, an t-saorsadh a tha i gleidheadh o nithibh cunnartach agus neo-urramach, a tha suidheachadh stèigh gach ni a tha àrd ann am meas, no mòr ann an soirbheachadh a measg dhaoinibh.

Ge b' è buaidh thaitneach no chliuiteach a tha thu nis a' sealbhachadh, tha subhailc anabharra feumail, chum an soillseachadh le 'n dealradh dligheach· 'S lag am meas a thàirneas an neach is àillidh dealbh, ma chuirear an teagamh, nach 'eil buaidhean na h-inntinn a' co'-chòrdadh ris an sgèimh thaitnich o 'n leth a muigh. 'S gearr buaidh na bearradoireachd, ma shaoilear gur h-ann o mhi-run a tha i tighinn. Ge b'è seol air an tarruing sibh aire dhaoin an toiseach, 's ann amhàin le giulan taitneach, agus le buaidhibh na h-inntinn a ghleidheas sibh deagh bharail

agus meas dhaoine. 'S iad sin na buaidhean a mhaireas, 'n uair a sguireas baoisge gach ni dealrach agus lònnrach.

Na bitheadh àm na h-òige mata, as eug'ais na nithe a tha co ro-fheumail d'ar suaimhneas agus d'ar meas an dèigh so. 'S è so am cur sìl na beatha; agus 's ann a rèir *mar chuireas sibh, a bhuaineas sibh.* 'S ann agaibh fein a nis, le còmhnadh Dhe, a tha ur cliu ra chosnadh; tha na tha 'n dàn duibh, ann an càil, air a chuir 'nar laimh fein. Tha ur nàdur fathast so-lubaidh, agus maoth. Cha do ghabh cleachdanna greim oirbh fathast. Cha do ghabh barailean mearachdach roimh-ghreim air ur tuigse. Cha robh fàth aig an t-saoghal air ur ceudfaithibh a thruailleadh. Tha ur tograidhean ni 's togarraiche, ni 's neo-luchdaichte, agus ni 's fuasgailte, na bhitheas iad ann an àm air bith d' ur beatha 'an diaigh so. Ge b' è cleachdadh a bheir sibh d' ur miannuibh agus d' ur tograidhibh san àm so, leanaidh è riu. Gearraidh è mach an t-sruth-chlais anns a bheil ur beatha ri ruith; cha'n è mhàin sin, ach faodaidh è bith gun socraich è ur cor siorruidh. Thugaibh an aire shonruichte mar ghnàthaicheas sibh an t-àm cudthromach so, mar an ni is luachmhoire theid earbsa am feasd ruibh; oir tha ur sonus saoghalta agus siorruidh gu ro-mhòr 'an earbsa ris. Mar tha feartuibh aimisir shuidhichte na bliadhna, le lagh neo-chaochlaideach Nàduir, a' drùghadh air cinneas an ni is faigse

dhoibh ; 's amhuil ann am beatha dhaoinibh, tha gach àm d' ar n-aois, a rèir mar chaidh a bhuileachadh, gu math no gu h-olc, a drùghadh air sonas an àm a tha ga leantuinn. Tha àm na h-òige bhios deagh-bheusach, a' toirt air aghaidh àm fearachais a tha làn-choilionta, agus buadhar; agus tha a shamhuil sin de dh' fhearachas a triall gu sìochail suaimhneach, gu sean aois sheimh shòlasaich. Ach 'n uair a theid nàdur a thionndadh as a cleachda gnàthaichte, tha mi-riaghailt a' dol air aghaidh ann am measg dhaoinibh co màth 's a measg luis bheo na machrach. Mar cuir an t' Earrach a mach blàithean, cha bhi mais' anns an t-Sàmhradh, no toradh anns an Fho'ghara. Air an amhuil cheudna, ma thèid àm na h-òige a chuir seachad gun fhoghlum, bithidh àm fearachais fo dhi-meas, agus sean aois truagh. Ma bha toiseach na beatha na *diomhanas*, cha choslach gum bi na deireadh ach *buaireadh spioraid.*

Air dhomh air an doigh so fheuchainn duibh, an ro-fheum a tha air toiseachadh tràthail air aire dhùrachdach a thoirt d' ur caithe-beatha, ceadaichibh dhomh a nis, na subhailcean is feumaile ghnàthachadh ann an àm na h-òige a chomharrachadh a mach. Se cheud ni a mholainn,

I. Cràbhadh do Dhia. Leis a so tòisichidh mi, chum an da chuid bunachar a leagadh do dheagh bheusaibh, co maith agus togradh tait-

neach agus ciatach a bhi aig an òigridh. Tha bhi as eug'ais so, a' nochda cridhe fuar, a dh' easbhuidh cuid de na ceudfaithibh is fearr a bhuineaes do 'n aois sin. 'S i aois na h-òige an t' àm a bheil carthannachd agus fiughantas na *h-inntinn* air an dùsgadh suas. Bu chòir do 'n chridhe anns an àm sin, dùsgadh, dheth fein, gu tlachd a ghabhail de mhòralachd, a bhi laiste le gràdh do'n ni a tha taitneach agus oirdheirc, agus taisleachadh ri bhi faicinn caomhalachd agus maitheas. C' àit' a bheil cuspair air bith ri fhaighinn, cho iomchuidh chum na tograi'ean sin a bheothachadh suas, ri Athair nan uile, agus Ughdar gach sonuis? Gun mhòr urram an comas duit amharc air a mhaisealachd agus a mhòral-achd a tha oibre anns gach àit' a' nochdadh. Gun bhi air do lionadh le taing, an urrainn duit amharc air a mhor- mhaitheas, ann an àm tait-neach so na beatha, a tha a làmh fhiughantach a sgaoileadh m'ad thimchioll? Sonadh ann an gràdh agus caidreamh na muinntir a bhuineas duit, amhairc suas ris an Uile-chumhachdach, mar fhior-aobhar gach cairdeis a chaidh riamh a nochda dhuit le daoin' eile; 's è fein do cheud, agus do charaid is fearr; roimhe so sè dh' altrum thu a' d' naoidheanachd; agus fear-iuil do lean-abui' eachd; a nis, stiuradair t-òige, agus muin-ghinn do bhliadhnacha ri teachd. Meas urram cràbhach 'an dlighe dhàsan a' nochdadh do bhuidheachais air son uile mhaitheas duit. Meas

è mar *sheirbheis do Dhia t-aithriche;* dhàsan d' an tug do shinnsir urram 's na linnibh a chaidh seachad; agus o bheil an luigheachd ac' a nis air neamh. Ann an co'-chaidreamh ris gach caomh cho'-mhothachadh anma, na biodh cràbhadh leatsa, na chùis fhionnair sheisg, ach bitheadh è gu blàth togarrach a' teachd o'n chridhe.

Ach ged is ann do 'n chridhe gu h àraidh a bhuineas cràbhadh, gidheadh tha còmhnadh na tuigse feumail, chum na tograi'ean cràbhach a sheoladh gu ceart. 'S fheudar dhuit uime sin, oirpeachadh barailean ceart a bhi agad, air ceud-thòiseacha mòr diadhachd nàdurra, agus air teagaisgibh sonruicht an t-soisgeil. Chum na crìche so, thoir fainear le ro-aire, na sgriobtuire naomha. Cuir do chomhairle ri focal Dè, tuille na ri riaghailt dhaoine, m' as àill leat ruigheachd air an fhirinn 'na fior-ghloine nàdurra. Agus an uair, le mion-rannsuchadh riasonda agus dùrachdach, a shocruicheas tu t-aidmheil, na ceaduich dhi bhi air a gluasad, le fanoid nan neo-ghlan, no le cuir nan Amharasach. Cuimhnich, ann an rannsuchadh cùis chudthromach air bith, mar tha 'n creideamh Criosduidh, gur ion fiuthair a bhi ri càil-eigin de spàirn a thachairt; agus nach còir cùl a chuir ri dearbhadh riasonda, a chionn nach 'eil gnè ar staid san àm, ach a ceaduchadh dhuinn *eolas a bhi againn ann an cuid, agus faicinn gu dorcha, tre ghloine.*

Biodh agaibh mòr mheas air gach ni tha naomha. Na tugadh mire no macnus na h-òige, no mar cho-shoileas ri aighear mi-stuama dhaoin' eile, oirbh bhi ciontach do bhallsgaireachd mhi-naomha. Os barr air a chiont' a tha le sin a dheanamh, cha'n 'eil aon ni is mò tha feuchainn mòr-chuis agus ann-dànachd ghràineil òigridh, no bhi ri fanoid air diadhachd, agus ga cuir ann an suarachas. Ann an àite bhi na chomharradh air a bharrachd tuigse, 's ann a tha è nochda inntinn aineolach neo-thuigseach, a tha deanamh uaill a ceud thoiseach eolais neo-iomlan, a' gabhail os laimh a chuir 'an suarrachas, an ni sin air a bheil mor-mheas aig a chuid eile de 'n chinne-daoine.

Cha 'n 'eil thu ri smaoineachadh, 'n uair tha thu air t-earalachadh gu bhi diadhaidh, gu bheil è air iarruidh ort, a bhi ni's stòlda agus ni's cràbhuiche ann ad' ghiulan na do cho-aoisibh, no ghabhail ort fein a bhi d' fhear-cronachaidh stràiceil orrasan a tha m' an cuairt duit. Tha gnè, an fhior-chràbhaidh a nochda ciùineachd agus caomhalachd. Tha è toirt suidheachadh socair neo-luaineach do 'n ghiulan. Tha è còmbanta, caoimhneil, agus cridheil; fada o'n t-saobh-chràbhadh ghruamach iargalta, a tha cuir gruaim air a mhaluidh, agus a' geurachadh na gnè, a' meath càil an spioraid, agus a' teagasg, do dhaoinibh iad fein ullachadh fa chomhair saoghail eile, le dearmad a dheanamh air na nithibh a

bhuineas do'n bheatha so. Ach bitheadh do chreidimh-sa a' deanamh a cheart atharrachadh sin, a' cumail ullachadh dùrachdach chum neamh a shealbhachadh, ann an dlù-dhaimh ri dleasnuis beatha ghniomhaich, a choiliona gu ciatach urramach. Biodh è air a ghlaodhadh ri d' inntinn, maille ris gach ni a tha duineil agus feumail; leis gach ni a tha *fior, ceart, glan, gràdhach, agus fo dheagh chliu*, leis gach ni anns a bheil *subhailc*, no tha *cliuiteach*. Air son a shamhuil so de chreidimh, nochd, air gach fàth iomchuidh, nach 'eil nàire ort air a shon; ach bi seachantach air uaill neo-fheumail a dheanamh as 'an lathair dhaoinibh.

II. Ri Cràbhadh, cuir modhalachd agus mèinealachd, urram do d' athair agus do d' mhàthair, agus umhlachd dhoibh-san a tha os do cheann 'an eolas, 'an inbh, agus ann am bliadhnuibh. Buinidh bhi eismeileach agus freagarrach do'n òigridh. 'S è modhalachd aon dam buaidhean is ro-thaitniche; agus bha è riamh na dheagh mhanadh air caithe-beatha chliuitich. 'N uair a tha thu 'g inndrinn air turas do bheatha, cha 'n è do ghnothach an stiuir a ghabhail a' d' laimh fein, ach a h-earbsa riusan a tha eolach trid fein-fhiosrachadh, agus gum fàs thu glic tre eagnadh na muinntir a bha air thoiseach ort.

De gach gorraich a tha 'n caramh na h-òige, cha'n 'eil ni is measa sheallas dhoibh san àm, agus is dòchadh an sonas 'an diaigh laimhe a

mhearalladh, no fein-spèis, an-dànadas, agus ceann-laidireachd. Le stad a chuir air am foghlum ann an cùisibh feumail, tha iad gan cumail fad ann an aineolas; agus gu minig buailteach do chall nach gabh leasachadh. Gidheadh 's bitheant' a gheibhear na ceart choireannan sin ann an òigridh. Luchdaichte le h-innleachd, agus earbsach le dòchas, tha iad a' cuir rompa gun an soirbheachadh earbsa ri neach air bith ach riu fein. Uaibhreach as an cumhachdan fein, tha iad a' deanamh tàir air comhairlibh an càirdean, mar nach biodh annta ach earailean gioragach sean aois. Tuill' is glic gu foghlum, tuill' is mi-fhoighidneach gu meoraich, tuill' is dian gu bhi air am bacadh, tha iad a' ruidh air an aghaidh le dian-dheòthas neo-fhaicilleach, do bhuilsgein nan cunnartaibh sin a tha ro-lionmhor anns a bheatha so. *Ma chi thu duin' òg glic 'na bharail fein, tha tuille dòchais a amadan no as-san.* Ge beachdail a tha sibh san àm so as ur barail fein, agus lan-earbsach as ur gliocas, bithibh cinnteach gu bheil an t-àm a' tarruing dlù, anns am faic sibh daoine agus nithe ann an dreach eile. Tha ioma ni air a bheil mor mheas agaibh an trà so, a chailleas a chuid a chuid am meas 'n ur beachd; agus atharraichidh ioma barail, mu bheil sibh san àm dian, mar thig sibh air ur n-aghaidh ann am bliadhnuibh. Na cuiribh ur n-earbsadh ann an an-dànadas spleadhach na h-òige, a tha cuir sgleo air ur suilibh. Na bithibh

earbsach as ur tuigse fein. Na cuiribh sibh fein air ur n-aghaidh gu ro-dhian; agus na smaoinichibh, le reachdaireachd bhras na h-òige, gun tilg sibh bun os ceann riaghailtean a bha o chionn fhada daighnichte, agus gun dean sibh caochladh air aghaidh an t-saoghail. *Na biodh agaibh oirbh fein barail is àirde ni 's còir dhuibh, ach biodh ur barail sèimh.* Bithibh foighidneach, agus le gnà dhol air ur n-aghaidh ann an eolas, faodaidh sibh ann an àm iomchuidh cliu buan a chosnadh. Ach le sibh a dh' oirpeachadh ceannais, air nach 'èil còir air bith agaibh san àm, tha sibh a fàs tàireil ann am barail nan daoine bu chòir dhuibh an cliu a chosnadh. Faodaidh brisg-ghloir thapaidh ur deanamh n-ur combanaich thaitneach car tamuill dhiomhainich. Ach 's eigin de bhuaidhibh is cudthromaiche agus is ro-fheumaile ur moladh do dhaoinibh glice, agus ur comharrachadh a mach 'n ur cuspairean airidh air cùisibh cudthromach agus luachmhor earbsa ruibh.

III. Tha è feumail treibh-dhireas agus firinn a mholadh dhuibh. 'S è so bunachar gach deagh-bheus. Tha 'n giulan duaichnidh dorcha sin nach urrainn duinn a thuigsinn, neo-thaitneach anns gach àm de'n bheatha, ach tha è gu sonruichte gràineil a bhi aig òigridh. Ma tha sibh anns an àm am bu choir de 'n chridhe bhi blàth, an uair a tha na tograi'ean laidir, agus an uair a tha fiuthair, gum bi 'n cridhe saor agus

soilleir, 'n ur n-urrainn ceilg agus mealltoireachd a dheanamh, ciod ris an ion dòchas a bhi againn, 'n uair a dh fhàsas sibh eolach mu chuilbheartaibh a chinne-daoine; an uair a ni ur toil do bhuannachd ur cridhe a chruadhachadh, agus a ni fein-fhiosrachadh ur deanamh lan-eolach air gach cleachda cealgach? 'S è neo-threibh-dhireachd na h-òige, roimh-ruidh-fhear cealgoireachd na h-aoise. 'S è a cheud choslas, manadh millteach air sibh bhi fàs truaillidh, agus n-ur n-aobhar nàire. Tha è toirt sgainneil agus mi-chliu air gach buaidh a th' air duine; agus tha è g' ur deanamh tàireil 'an sealladh Dhè agus dhaoinibh.

Ma's àill leibh deagh-ghean ur n-Athar neamh-uidh no cliu o dhaoine a chosnadh, cleachd-aibh bhi firinneach. 'N-ur n-uile dheanadas, bithibh gun char gun cheilg. Tha saorsadh inntinn agus treibh-dhireas ro-thaitneach; tha iad cliu-thoilltinneach leis gach aon neach, agus gabhaidh iad leith-sgeul ioma mearachd. *Bithidh beul na firinn seasmhach gu brath, ach cha mhair teanga nam breug ach ùine ghearr*, Gnath. xii. 9. Tha slighe na firinn na rathad còmhnard agus tearuinte; tha slighe na ceilge làn ceo agus seacharain. 'An diaigh ur ceud dealachadh o'n fhirinn, cha'n 'eil è 'n comas duibh stad. Tha aon cheilg' gur tarruing gu ceilg eile, ach gus am bheil sibh air ur teann-ghlacadh 'n ur ribe fein. Tha ceilg a nochdadh inntinn bheag, a

tha stad aig nithe faoin, gun lan-shealladh a ghabhail air a ghiulan. Tha è mar an ceudna a' nochdadh cladhaireachd spioraid. 'Se leithsgeul a tha aon a' gabhail aig nach 'eil a chridhe a rùin a nochdadh, no earbs' a dheanamh as fein. Am feadh a tha bhi gu saor soilleir, a' nochdadh a chruadail chiataich sin bu chòir a bhi aig òigridh. Tha teannadh a mach gu cuairt na beatha, gun rùn-suidhichte air bith ach aire chealgach gu buannachd, a' feuchainn nach 'eil anns an neach sin ach aon air òrduchudh gu snàgadh tre ghnothaichean diblidh suarrach na beatha. Ach tha bhi ni 's measaile air urram th' ar buannachd, 'n uair tha iad 'an aghaidh a chèile; cùl a chuir le tàir ris gach buannachd, nach fhaodar fhaotainn ach le meadhona mi-onorach; gun bhi ciontach de ghnothach air bith mìothur nach fiach, no de mhealltoireachd, a' foillseachadh mòrachd inntinn, agus a' cuir air a mhanadh bhi fortanach, cliuiteach, agus buadhar trid a bheatha.

Tha an treibh-dhireas chràbhach so a co'-chòrdadh leis an dùrachd agus an fhaicill is ro-chiataiche. Tha è air a chuir ma choinneamh seoltachd, cha'n ann fa chomhair fior ghliocais. Cha'n è laigsinn shocharach inntinn fhaoin a th' ann, ach treibh-dhireas inntinn mhòir agus fhiachail; leis nach b' fhiu ceilg a ghnàthachadh, a chionn gu bheil è ga meas an da chuid truaillidh agus neo-tharbhach; agus nach 'eil ag

iarruidh a ghnothaichean a chleth, do bhrì gu bheil e coma co a chi no chluinneas iad. *A Thighearna! co a ghabhas còmhnuidh ann a d' phailliuin? Co theid suas gu d' shliabh naomha? Easan a tha gluasad gu treibh-dhireach, agus a'g oibreachadh fìreantachd, agus a' labhairt na firinn na chridhe.*

IV. 'S è aois na h-òige an t-àm ceart chum na tograi'ean fiughantach agus bàigheil altrum suas. Leis mar tha a chuid mhòr d'ar sonus 'an earbsa ris a chuideachd a ghleidheas sibh, tha è ro-fheumail dhuibh, gum foghlum sibh gu tràth-ail a ghnè agus na modhannan a tha iomchuidh chum ur cliuthachadh do chuideachda mhath. Gu ma h-è mothachadh air ceartas is stèigh do gach buaidh a ni ion-mhiannaichte do chuid-eachda sibh. N' ur ceud ghnothaichibh saoghalta, agus fòs 'n ur cleasachd leanabuil, na faicear mealltoireachd air bith. Sgriobhaibh air ur cridhe an riaghailt naomha sin, *a dheanamh anns gach aon ni do dhaoin' eile, mar bu mhiann leinn iadsan a dheanamh dhuinne.* Chum na crìche so, biodh mothachadh iomchuidh aguibh, mar bha daoin' 'an toiseach, agus a thaobh nàduir, co'-ionann. Ge b'e cothrom a th' aguibhse a thaobh breith no saibhris, na bithibh a' deanamh uaill mhòr-chuiseach asda. Fàgaibh eadar-dhealuchadh ur n-inbhe, chum co'-roinn a riagh-ladh 'n uair a bhitheas sibh ni 's faid air ur n-aghaidh ann am bliadhnuibh. 'S an àm so, 's

iomchuidh dhuibh sibh fein a ghiulan am measg ur co'-chombanaich, mar dhuine ri duin' eile. Cuimhnichibh gu bheil sibh neo-fhiosrach air caochlai'ean an t-saoghail; agus cia minig a dh' èirich iadsan, air an d'rinn daoin' òga agus aineolach tàir, a suas gu bhi os an cionn fein 'an dèigh làimhe.

Tha truacantas na thogradh as nach bu chòir dhuibh am feasd nàir a ghabhail. 'S ciatach a thig deur na h-iochd air sùil na h-òigridh, agus is taitneach an tiom-chridhe fhaicinn ri bhi cluinntinn aithris a chruaidh-fhortain. Na tugadh ur spèis do shàimh no shuaimhneas oirbh ur tograidh a chuibhreachadh, agus ur ceangal suas ann am fein-thoileachadh. Ach rachaibh air uairibh do *thigh a bhròin*, co math agus do *thigh na cuirme.* Cleachdaibh dhuibh fein smaoineachadh air àmhghair na beatha; air a bhothan bhochd, air a cheannard-teaghlaich a' dol èug, agus air an dìlleachdan bhrònach. " Cha " chruadhaich thu do chridhe, ni mò a dhruideas " tu do làmh o d' bhràthair bochd; ach gu " cinnteach bheir thu dha ni 's leoir ann an àm " fheuma; agus cha bhi doilgheas air do chridhe " 'n uair a bheir thu dha; a chionn air son an " ni so gu'm beannuich an Tighearna do Dhia " thu a' t-oibribh uile Deut. xv. 7, 10." Na dean fearas-chuideachd de chràdh no dh' àmhghar neach eile, agus na buin gu h-an-iochd'ar gun chionfath ris a chuileig is suarraiche.

Tha ann an inntinn na h-òigridh, am bith-eantas togradh laidir gu fior-chombanas agus gu càirdeas sonruichte. 'S ann gun amharus, 'an àm na h-òige a tha 'n càirdeas is buaine, is neo-chaochlaidiche, agus is caomhaile air a dheanamh suas, no a nithear 'n uair a thig iad gu barrachd aois. Uime sin cha chòir an togradh a lughdachadh; ge d' is còir a bhi fior fhaicilleach mar ghnàthaichear è. Tha mòran de chàirdeas agus de chaoimhneas na h-òige, nach 'eil annt' ach co'-aontachadh le chèile nan sòlasaibh. 'S minig a tha iad a' tòiseachadh o leisgeulaibh faoine, gu h-obann air an deanamh, agus ceart co grad air an cuir fa sgaoil. Air uairibh tha iad ag èiridh o fhiuthair ri buannachd, agus o mhiodal air an darna taobh, agus o spèis neo-amharusaich air an taobh eile. Bithibh air ur faicill roimh an samhuil sin de luchd eolais, oir faodaidh e bith gun tarruing iad sibh gu masladh agus mi-chliu. Cuimhnichibh gur h-ann o ghiulan nan combanach a ghleidheas sibh, a bhitheas daoin' ullamh gu breth a thoirt air ur giulan fèin. Na bithibh ro obann, ach air ur faicill, gu tarruing ann an dlù-eolas; ach 'n uair a shocraicheas sibh eolas taitneach, coimheadaibh è mar cheangal seunda. Na tugaibh cionfath dhoibh a smaoineachadh, gu bheil sibh aon chuid eatrom, no neo-bhunailteach, o'm bi iad ann am barail gu bheil sibh neo-fhiachail, no gu bheil ur n-inntinn truaillidh. Na h-innis diùbhrais

do charaid. Bi dìleas anns gach ni a bhuineas dà. Na trèig è 'n àm cunnairt. Eitich* 'an aghaidh cothrom a ghabhail air gu chall. *Anns gach àm gràdhaichidh caraid, agus rugadh bràthair fa chomhair teinn. Do charaid fein agus caraid t-athair, na trèig.*

Fa dheireadh air a cheann teagaisg so; chum sibh fein a dheanamh taitneach ann an cuideachda, cuiribh roimhibh a bhi gu h-aoidheil ciuin. Biodh ur giulan gu macanta sèimh, chum 's gum faicear gur ann o dheagh chridhe a tha è teachd. Leanaibh gnàth an t-saoghail ann an nithibh neo-chronail; ach an uair a mhothaicheas sibh iad a' fàs peacach na h-aontaichibh leo ni 's faide. Biodh ur beusan neo-lochdach agus saor; agus leis a sin bithidh iad taitneach. 'S duaichneachd àraidh bhi cuir am fiachaibh. Le daoin a bhi ga'n giulan fein gu mi-chiatach, agus a stri r'a chèile anns gach amaideachd ghnàthaichte, tha 'n òigridh a' tòiseachadh le bhi mi-chiatach, agus criochnaichidh iad le bhi aingidh agus neo-stuamadh.

V. Ceaduichibh dhomh gu sonruichte earalachadh air òigridh a bhi geimnidh nan toileachasinntinn. Thugadh iad an aire do 'n sgeir sin air an deachaidh na mìltean anns gach àl *a longbhriseadh*. Tha 'n spèis a tha nàdurra bhi aig daoine air sòlas anns gach àm d'am beatha, 'an àm na h-òige anabharra dian. Tha annas tait-

* Diult cothrom.

neach leo anns gach toileachadh. Tha 'n saoghal mar gam b'ann a' cuir fa 'n comhair gnàchuirm ; agus tha 'n slaint, an togradh, agus an àrd-shunnt anns a bheil iad, a' toirt cuire dhoibh co'pairt a ghabhail deth gu neo-sheachantach. 'S diomhain duinn rabhadh a thoirt doibh air cunnartaibh diomhair. Tha iad a' gearan gu bheil diadhachd tuill' is cruaidh, ann am bacadh dhoibh sealbhachadh; agus 'n uair a bheir a mhuinntir aosda achmhasan doibh, tha iad a' maoitheadh orra gun do dhi-chuimhnich iad gun robh iad fein roimh so òg. Agus gidheadh, mo chàirdean, Ciod gus a bheil bacadh diadhachd, agus comhairlean nan aosmhor, a thaobh toil-inntinn, a' teachd ? Faodar an cuir 'an cèill ann an da fhocal, gun choire dheanamh dhuibh fein, no do dhaoin' eile, le'r deòthas an tòir air sòlas. An taobh a stigh de na criochaibh sin, tha sòlas laghail ; ach an taobh a muigh dhiubh, tha è ciontach, a chionn gu bheil è millteach. Am bheil anns na h-achmhasain, agus anns na h-earailibh sin, ach ni a roghnaicheadh duine glic a chuir mar fhiachaibh air fèin ? Cha 'n 'eil sinn ag iarruidh oirbh cùl a chuir ri toil-inntinn, ach a mealtuinn air mhodh neo-lochdach. Ann an àit' iarruidh oirbh a lughdachadh, tha sinn ag earalachadh oirbh a sealbhachadh gu pailt. Tha sinn a' tairgse dhuibh dòigh chum a faotainn agus a gleidheadh agaibh.

Thugaibh an aire chùramach de'n iomlan d' ur nàdur fein.Thugaibh fainear, nach è amhàin,

gu bheil sibh 'n ur bithibh mothachail, ach gu bheil sibh riasonda; cha'n è mhàin gu bheil sibh riasonda, ach gu bheil sibh combanda; cha'n è mhàin gu bheil sibh combanda, ach gu bheil sibh neo-bhàsmhor. Ge b'è ni a thruailleas ur nàdur air aon dòigh dhiubh sin, cha'n fhaod è fior shòlas a thoirt seachad; ni's mò no dh' fhaodas an ni sin a bhi chum slaint', a tha cuir as de'n ni fheumail a tha g' ar cumail beo. Mar dhearbhadh air an fhirinn so, cha 'n è mhàin gun leig sinn a chùis gu ràidhe ughdarras diadhachd, no gu fianuis nan aosda, ach gur ràidhe agus gur fiosrachadh fein. Tha sinn a' feoraich dhibh, An do mhothaich sibh riamh le tuille 's a chòir de thoileachadh ciontach, gun robh an sòlas a bha'g èiridh uaithe tuill' is diolta leis a chràdh a bha 'na cho'-lorg? Nach do mhothaich sibh o gach toileachadh mi-laghail, gun robh ni eigin 'g ar bioradh, no gun do thachair ni sonruichte dhuibh, a thug oirbh gu'm b' aireach leibh a dheanamh? Cia fhada, mata, *a dhaoine baoghalt'! a bheir sibh spèis do bhaoghaltachd?* Cia fhad a leanas sibh air a cheart shamhuil sin de dh' amaideachd mhilltich, agus a dh' fhuilingeas sibh gu socharach a bhi air ur glacadh anns an ribe cheudna? Ma tha smaoineachadh air bith no danarrachd air fhàgail agaibh, seachnuibh buaireadh a tha murrach oirbh, leis na h-urrad fhaicill 'sa sheachnadh sibh galar cràiteach gabhaltach. Tilgibh dhibh gach co'-chomunn ris

an aingidh agus ris an neo-ghlan. *An uair a chuireas na h-aingidh impidh ort, na h-aontaich leo. Na h-amhairc air an fhìon an uair a bhios è dearg, an uair a bheir è dhath 's a chupan ; oir ma dheireadh teumaidh è mar an nathàir, agus lotaidh è mar an nathair nimhe. Cuir do shlighe air falbh o'n mhnaoi choigrich, agus na tig am fagus do dhorus a tighe. Na claonadh do chridhe a chum a sligheanna ; oir is è a tigh an t-slighe gu h-ifrinn. Tha thu dol as a diaigh mar eun a chum an riobaidh, agus gun fhios aige gur h-ann airson a bheatha a tha è.*

Cia h-ioma buaidh thaitneach agus deagh choslais, a tha am mòr-dhèigh air sòlais neo-cheaduichte, a' cumail fodha ann an òigridh. Leis a so, nach ioma dòchas laidir phàrantan, agus chàirdean, a tha gu tur air am mealladh ! Co is urrainn gun bhi dubhach deurach, os cionn na muinntir sin tha air an call, 'n uair a bheachdaicheas è air a mhaduinn sin a bha 'g èiridh cho baoisgeil, a' dol fodha ann an dorchadas roi' n àm ; an deagh shùgradh sin a bha aon uair gach cridhe 'an geall air ; a gheur-thoinisg sin a bha soilleir anns gach caideachda, na cumhachdan sin a bha murrach air na dreuchdaibh a b' àirde sa bheatha so a lionadh, air an iobradh gu h-iomlan do mhiannuibh iosal na neo-gheamnuidheachd ; agus an ti sin a bh' air a dhealbh chum cèilidh na beatha a ruith le meas agus miagh, air a ghearradh as le dho-bheairtibh, ann am

meadhon a chuairt, no air dol fodha, air son an iomlain deth, ann an neothar-thoirt agus ann am mi-chliu! 'S iad sin, O shòlais pheacaich! suaicheantais do bhuaidh. Is ann leis a so, a tha thu, a' co'-oibreachadh le nàmhaid Dhè agus dhaoinibh, a' toirt mi-mheas air a chinne-daoine, agus a' cuir as do dh' fhiuthair ri suaimhneas saoghalta.

VI. Tha bhi gu Cùramach dìchiollach, agus bhi deanamh feum iomchuidh d'ar n-ùine, nan dleasnuis fheumail do'n òigridh. Cha 'n 'eil feum air bith air na buaidhean is mò mar 'eil togradh aca gu 'n cuir 'an gniomh. Anns an staid so, 's diomhain gach comhairl agus earail a bheirear orra, air son an leas aimsireil no spioradail. Ann an àm na h-òige, tha cleachdanna stàdhar so-fhaotainn. Ann an àm na h-òige tha 'n dèigh orra ni 's deòthasaiche o mhiann-urram, o dhleasnas, o cho'-fharpuis, agus o dhòchus, o gach sochair a tha toiseach na beatha a cuir far comhair. Agus ma tha sibh cheana neo-mothachail air na h-aobhair-bhrosnachaidh sin, ma tha sibh gu leisg lunndach neo-ghniomhach, ciod is urrainn ur dùsgadh 'n uair theid sibh ni 's faide air ur n aghaidh ann am bliadhnuibh.

Cha' n è mhain gur è bhi gniomhach meadhon-leasuchaidh, ach is è steigh an t-sonuis è. Cha 'n 'eil aon ni is mò tha calg-dhireach 'an aghaidh mathas a shealbhachadh, na cor lag agus meata

inntinn neo-thogarrach. Easan nach 'eil deanadach, stàdhar, faodaidh è sealbhachadh, ach cha'n urra dha mealtuinn air chòir. Oir is è saothair amhàin a bheir blas taitneach do shonus. 'S è tha toirt gach mathas do dhaoinibh. 'S e a' cheart chumhnant air a bheil sinn ri inntinn fhallain a mhealtuinn ann an corp fallain. Tha leisg na nàmhuid co mòr do'n dà chuid, 's gur gann is comasach dhuinn innseadh, co dhiubh is mò an nàmhuid i do shubhailc, do shlainte, na do shonus. Ged a tha i neo-dheanadach dhi fèin, tha a toradh anabharra marbh'teach agus cumhachdach. Ge do shaoileas sibh nach 'eil ann ach sruth sèimh socair, gidheadh cuiridh è gluasad fo gach ni a tha suidhichte agus ann an staid bhuadhar. Cha 'n è a mhàin gu bheil ì gluasad stèigh gach subhailc, ach tha i taosgadh oirbh tuiltean de lochdaibh agus de dh' uilc. Tha i cosmhuil ri uisge tàimh a tha le seasamh fad a' fàs neo-chùbhraidh; agus a tha rithist a cuir ro-dhroch-bholtrach uaithe, 's a lionadh an àile le galaraibh marbh'teach.

Teichibh uime sin o dhiomhanas, mar o mhàthair-aobhair gach ciontaidh agus leir-sgrios. Agus fo dhiomhanas tha mi gabhail a stigh, cha'n e mhàin bhi mi-ghniomhach, ach gach gniomh suarrach faoin, anns a bheil tuille 's a chòir de dh' ùine na h-òigridh air a buileachadh; gu bitheant' an cuideachda dhiomhanaich, an caitheamh-aimsir fhollaiseach, ann an sgeud-

achadh a chuirp, no a' deanamh uaill as an dreach fein.—An è so an steigh tha sibh a suidheachadh chum 's gum bi sibh a so suas feumail agus measail? Le an samhuil sin de bhuaidhibh, am bheil fiuthair aguibh gun taitinn è ris a chuid ghlic de'n chinne-daoine, no gum bi e freagarrach do'n dòchas a th' aig ur càirdean agus aig ur dùthaich ruibh? Tha cridhealas agus sùgradh feumail do dh' òigridh. Bu diomhain, agus b' an-iochd'ar am bacadh. Ach ged a tha iad ceaduichte mar chulai-chleasachd, tha iad ro-chiontach an uair is iad an t-iomlan de ghnothaichean no h-òigridh iad. Tha iad an sin a' slugadh suas ur n-ùine, agus a' truailleadh ur n-inntinn. Tha iad ag àrach droch thograi'ean. Tha iad a'g anmhunnachadh tapadh dhaoine. Tha iad a' cuir fodha beothalachd ghnathaichte na h-òige, gu bhi meathchridheach gràineil.

Chum ur n-aimsir a shaoradh o shamhuil sin de stròdh cunnartach, oirpichibh a buileachadh ann an gnothaichibh air am faod sibh amharc le tlachd. 'S è bhi faighinn eolais aon de na cùisean is urramaiche is urrainn do dh' òigridh iad fein a ghnàthach annta. Tha togradh gu fhaotuinn a' nochdadh deagh inntinn, agus tha è ann an dlù-dhàimh ri ioma buaidh mhath, agus subhailc. Ach ge nach 'eil ur gairm sa bheatha g' ur treòruchadh gu r' n-inntinn a thoirt suas do dh' fhoghlum, tha meadhonan gnàth-

aichte foghlum, a' buileachadh ioma cothrom air inntinn thoilich dheagh-rùnaich. Ge b'e ni a ghabhas sibh os laimh, bithibh oirpeach gu bhi barraicht ann. Tha bhi dèigheil air àrdachadh cliu-thoilltinneach, agus a bhi mothachail air moladh ann an àm na h-oige nan comharran air subhailc. Na smaoinichibh gun dean meud ur maoin, no àirde ur n-inbhe ur leith-sgeul a ghabhail o dhleasnais ur saothair agus ur dìchill. 'S è dìcheall lagh ar bith; 's è iartas Nàduir, Riasuin, agus Dhè è. Sior-chuimhnichibh gu bheil na bliadhnachan a tha san àm so a' dol tharuibh, a' fàgail cuimhneachain mhairionnaich nan diaigh. Faodaidh iad dol as ur cuimhne-se, le cion-smaoineachaidh; ach tha iad air chuimhn' aig Dia. Tha iad a' deanamh suas earrann chudthromach de dh' eachdruidh ur beatha. Bheir iad 'an diaigh so fianuis leibh no n-ur n-aghaidh, air chionn an latha sin, anns an eigin duibh cunntas a thoirt do Dhia n ur n-uile ghniomharaibh, agus gu sònruichte mar chaidh sibh àm na h-òige.

Mar so chuir mi far comhair, cuid de na buaidhibh àraid a bhuineas do'n *inntinn shuidhichte* sin, an giulan deagh-bheusach agus cràbhach, a tha 'n t-Abstol ann an Steigh ur Teagaisg, a moladh do dh' òigridh; cràbhadh, modhalachd, firinn, fiughantas, stuaim, agus dichioll. Co dhiubh tha ur cuairt ri bhi fada no goirid 'sa bheatha so, 's ann air a mhodh so bu chòir dhuibh tòiseachadh r'a caitheamh; agus ma leanas sibh air

a gnàthachadh air an doigh so bithidh a crioch ge b'è àm 's an tig i, àghmhor agus sonadh. Oir *cha 'n i 'n aois is urramaiche is fhaide tha mairsinn, no i sin a tha air a tomhas le lionmhoireachd bhliadhnaichibh. Ach 'sè gliocas a ghruag liath do dhuine, agus 'se beatha neo-lochdach sean-aois.*

Ceaduichibh dhomh a nis crioch a chuir air an teagasg so, le ur 'n-aireadh a ghairm gu earbsa a dheanamh a beannuchadh Dhè, ni nach còir dhuibh idir a dhi-chuimhneachadh, ann am measg gach oirp a tha sibh a' toirt air sibh fein a dheasachadh. Tha è tuill' is bitheanta leis an òigridh, ged a robh iad a' cuir rompa gluasad ann an ceumaibh cliuiteach agus urramach, teannadh a mach le tuill' is a chòir de dh' earbs' asda fein. Le iad a bhi 'g earbs' as an neart fein chum an giulan gu buadhar trid na beatha so, tha iad a' deanamh dearmad air am muinghinn a chuir ann an Dia, no còmhnadh ar bith iarruidh o dhiadhachd. Mo thruaighe! cia beag fios a th'. aca air a chunnart a tha rompa? Cha 'n'eil gliocas no subhailc shaoghalta as eug'ais diadhachd, leoir-fhoghainteach arson nan deuchainnean a tha gu tric a' tachairt 'sa bheatha so Le neart buairidh, cia tric a bha na h-oirpean bu chliuitiche air an tilge bun os ceann? Fo chudthrom cruaidh-fhortain, cia minig a dh' fhàillnich an cruadal bu mhò? " 'S ann os àird a tha gach " tiodhlac iomlan agus math." Tha gliocas agus

deagh-bheus, co math " ri saibhreas agus " urram a' teachd o Dhia." As eug'ais a dheagh-ghean, ga mòr ur n-uaill as ur tèuchd fein, cha'n fhearr ur cor, na clann bheag, air am fàgail ann am fàsach nam faoin bheann, gun neach d'an seoladh, no gun ionad a chum an dion o'n doineann a tha 'g iathadh m 'an cuairt doibh. Cuiribh smachd air an andànadas neo-stèigheil so. Na bithibh ann am barail gu bheil è comasach d'ar sonus gun bhi 'an comain an Dia a chruthaich sibh. Trid creidimh agus aithreachais, thigibh a dh' ionnsuidh Slanui'fhear an t-saoghail. Le cràbhadh agus ùrnuigh, iarruibh tearmunn Dia neimhe. Co'-dhunaidh mi leis na briathraibh dùrachdach sin, leis an tug Righ mòr an earail dheireannach air a mhac; cainnt bu chòir do gach neach òg a ghabhail d'a ionnsuidh fein, agus an sgrìobhadh air clàr a chridhe. " Agus thusa a Sholamh, a mhic, biodh " aithne agad air Dia t-athar, agus dean seirbheis " da le cridhe iomlan, agus le inntinn thoilich: " oir tha 'n Tighearn a' rannsuchadh nan uile " chridhe, agus a' tuigsinn uile dhealbhadh nan " smuain: ma dh' iarras tus' easan, gheibhear è " leat; ach ma thrèigeas tu è, tilgidh è uaith thu " gu brath. 1 Eachd. xxviii. 9.

# SEARMOIN VII.

## MU DHLEASNAIS NA H-AOIS MHEADHONAICH.

---

I COR. XIII. 11.

*'N uair a dh' fhàs mi a' m' dhuine, chuir mi nithe leanabaidh air cùl.*

*THA tràth air gach' ni,* ars' an duine glic, *agus àm air gach rùn fo nèamh,* Ecles. iii. 1. Leis mar tha dleasnais a bhuineas do gach inbh sa bheatha so, 's amhuil a tha dleasnais a' sruthadh o àmaibh sònruichte de bheatha dhaoinibh. Anns gach àm dhi, tha gun teagamh, an riaghailt àraidh so a' buadhachadh, " Eagal Dè a bhi oirn, agus àitheantan a choimhead, oir 's è so " dleasnas iomlan duine, Ecles. xii. 13." Tha cràbhadh do Dhia, agus seirc do dhaoinibh, fiachaicht air gach neach de gach aois, co luath 's a bhitheas iad comasach air smuainteachadh

no cuir 'an gniomh. Gidheadh tha na subhailcean sin, a rèir àm na beatha sam bi iad, a' cuir mùghadh dreach oirre; is an uair a bhitheas iad mar is ciataiche dhoibh, chithear iad air a mhodh is taitniche; tha iad a fàgail a ghiulain ionmholta, agus a' cuir urraim air ar caithebeatha. Ann an Searmoinibh eile, dh' ainmich mi na subhailcean a tha cuir eireachdais air òigridh, agus na dleasnais a bhuineas do na haosmhoir*. Tha na dleasnais a bhuineas do 'n aois mheadhonaich ni 's lionmhoire. Leis mar is è sin an t-àm is mò othail de bheatha duine, tha è gabhail a stigh an t-iomlan de dhiadhachd, uime sin cha'n fhaodar a ghnè shonruicht' a chomharrachadh a mach no a dhearbhadh. Anns an àm cheudna, rè nam bliadhnacha sin a tha duine fiosrach gun d' fhàg è àm na h-òige, ach nach d' ràinig è fhathast air sean aois, tha iomad ni san earrainn sin de bheatha duine, a b' ion a bhi na aobhar smuaineachaidh dha. 'S beag smaoineachaidh bhios aige-san a tha dol tre 'n aois mheadhonaich so, mar beachd-smuainich è air uairibh, cia fad a tha è nis a' teannadh o àm na h-òige; cia dlù tha è tarruing air sean aois; agus ciod an giulan is còir dha bhi aige; ciod na dleasnais is ion do Dhia agus do dhuine fiuthair a bhi aca ris uaithe. 'S ann a chum nan nithe sin, is miann leam ur n-aire aomadh; mar nithe a bhuineas gu ro-shònruichte do'n chuid is pailte tha san àm ga m' èisdeachd.

* Searmoin vi. & viii.

I. Tòisichidh mi ra chuir an cèill, gur è ceud dhleasnas na muinntir a th' air teachd gu aois dhaoine, mar tha 'n stèigh-theagaisg ga ainmeachadh, " nithe leanabuidh a chuir air cùl." Tha àm eatriumeachd, amaideachd, agus tograidhean na h-òige, a nis air dol seachad. Bha 'n àm fein aca sin; theagamh tuille 'sa chòir; agus 's iomchuidh thig è gun tèid crioch a chuir oirre. Tha luathasachadh mòr dligheach do'n òigridh. 'S ioma ni san gabhar an leithsgeul san aois sin, a bhiodh an diaigh sin ro-chiontach. Faodaidh cuid de nithibh bhi ciatach do dh' òigridh, a tha, mar 'eil iad peacach, mar is lugha, ro mhi-chiatach dhoibh-san a th' air teachd gu aois iomchuidh. Is fior chomharradh gliocais, sinn a theannadh o ghnàthachadh na h-òige gu tràthail; gu giulan dhaoin' a ghabhail oirn fein, gun bheum a thoilltinnn, le iarmad mhi-chiatach de dh' eatruimeachd na h-òige, air an darna laimh, no bhi tuille 's beachdaidh stòilde, air an laimh eile. Shocraich nàdur criochan àraidh, leis 'n do chomharraich i mach na sòlais, na deanadais, agus na gnothaichean, a tha freagarrach do gach àm d'ar beatha. Cha d'thig è dhuinn dol thairis air na criochaibh sin tuille 's luath agus obann; no fuireach tuille 's rag air an taobh eile 'n uair bhitheas è iomchuidh dhuinn dol thairis.

Tha da ni àraidh 'san còir do'n aois mheadhonaich iad fein eadar-sgarachdain o 'n òigridh; eadhon giulan eatrom, agus toileachadh mi-

stuamadh. Tha meamna sunntach na h-òige gu minig a' brosnuchadh tomhas àraidh de dh' eatruimeachd, a bhios air uairibh air a ghabhail gu math, 's air uairibh gu h-olc; ach ged' a bhitheas è iomadh uair an cunnart an tarruing gu dragh, gabhaidh an cion-fiosrachaidh an leithsgeul. Tha fiuthair ri giulan is suidhichte, agus is duineile 'an àm dhoibh teachd air an aghaidh ann an aois. Tha leanabas-beag dhiomhain na h-òige, a' tarruing mi-mheas air fearachas; tha è toirt air a ghiulan a bhi ni's neo-thaitniche; agus le meath-oirp a thoirt gu toileachadh, a' brosnachadh dìmeas. Tha suilbhearrachd taitneach anns gach aois. Ach tha cridhealas iomchuidh an duine ag eadardhealuchadh o eatruimeachd na h-òige, co mòr 's a tha itealaich na h-iolaire 'sa ghobhlain-ghaoithe o chèile san athar.

Ach mar is còir cùl a chuir ri uile mhisnich neo-fheumail a thoirt do bhraisead na h-òige,—comhairl' a tha freagarrach do dh' fhir agus do mhnàibh,—is mò is còir dhuinn cuir 'an aghaidh nan comas neo-stuama sin air toileachadh, chum a' bheil an òigridh gu mi-fhortanach so-aomaidh. Cha'n urrainn duinn cùl a chuir tuille 's luath riu sin. Tha iad a' tarruing sgrios oirn gach àm d'ar beatha. Gidheadh, am feadh nach 'eil iad ach air an cuibhreachadh gu toiseach ar beatha, tha dòchas, an uair a thraoghas buaireas so an spioraid, gum buadhaich suidheachadh

ceart inntinn, agus gun stiùir comhairlean glic ar giulan. Ach 'n uair a thèid àm na h-òige thairis, ma bhuanaicheas aigne mhi-stuama; 's an àite gèill a thoirt do chùisibh urramach, agus cùram a ghabhail d'an gnothaichibh dligheach, ma thèid iad air an aghaidh 'an diomhanas agus 'an neo-gheamnui'achd a bha iad a' cleachda, tha a chùis ni's ro-chunnartaiche. Tha 'n gnàth-achadh a' cuir air am manadh nach 'eil iad dlù air foirfeachd; agus gu bheil toileachadh agus tograidhean na h-òige ri buaidh a thoirt air an duine. Tha mi 'g aideachadh gur deacair buaidh a thoirt air cleachdanna na h-òige, gan d' thug-adh rè ùine mhòr caidreamh. Bithidh gnàthachadh ùr air nach robh sinn roimh eolach cruaidh oirn an tùs tionnsgnaidh. Ach 's deuchainn so tre'n eigin do gach neach dol, an àm inndrinn air gnothaich-ibh ùra, agus àmaibh àraidh d'am beatha. Smaoinicheadh iadsan a tha san staid so, gu bheil gach ni a nis aca sa chunnart. Tha an cliu agus am meas, an saibhreas agus an soirbheach-adh sa bheatha so, gu mòr an earbsa r'an ceud-ghnàthachadh 'n uair thòisicheas iad air beatha ghniomhaich. Tha daoin' an sin ag amharc oirre le sùil fhurachair. Bheir iad an aire d'an giulan; agus measaidh iad an uile ghluasaid, mar chomharradh air a chaithe-beatha a tha rùn oirre a chaitheadh an diaigh laimhe. A nis, uime sin, *cuiribh cùl ri nithe leanabuidh;* leigibh dhibh gach toileachadh faoin, agus gach sùgradh

a b'àbhaist a bhi agaibh 'an àm na h-òige; na meallaibh dochas 'ur càirdean d'ar taobh. Tha gnothaichean is àirde, agus am barrachd cùraim, a' feitheamh oirbh. Socraichibh 'ur n-aigne chum an dleasnas gus an gairmear sibh a choilionadh gu togarrach. Tha so ga m' thoirt,

II. A chomharrachadh a mach nan dleasnas sonruicht' a tha acasan san aois mheadhonaich r'a choilionadh. Thainig iad a nis gu aois 'sa bheil iad ri inndrinn air othail agus iorghuill na beatha so; far a' bheil cumhachdan an duine r'an làn-ghnàthachadh; far a' bheil gach ni a mheasar feumail sa bheatha so air an giulan air an aghaidh m'an timchioll. B'i aois na h-òige an t-àm ullachaidh fa chomhair deanadais an diaigh laimhe. 'N uair a thig sean aois, tha è air a mheas gu bheil crioch air tighinn air ar tapadh, 's gu'n ceadaichear dhuinn suaimhneas a ghabhail. S' i 'n aois mheadhonach an t' àm 's a bheil sinn r'a nochda an toradh a dheasaich agus a thug foghlum gu foirfeachd. Chaidh gach neach aguinn sa bheatha so, a dhealbh chum còmhnadh a dheanamh r'a chèile. Tha uireasbhuidh na mòr-bhuidheann a' furan saothair gach duine, 's a' g iarruidh dreuchdan fa leith a lionadh suas. Tha iad ag iarruidh gum bi cuid air an òrduchadh gu riaghladh, agus cuid eile gu bhi nan iochdrain, cuid chum an dion o chunnart, cuid eile a choimhead riaghailt agus

sìth; cuid a sholar nithe feumail na beatha; cuid eile chum eolas na h-inntinn a mheudachadh; iomadaidh gu oibreachadh, agus muinntir eile gu dealbh, agus gu seoladh. 'An aon fhocal, tha am measg dhaoine, obair aig gach neach, agus am measg nan gnothaichean sin tha ioma dleasnas mhodhannail r'an coilionadh; ioma gràs diadhaidh r'a ghnàthachadh. Cha 'n 'eil aon sam bith air a cheadachadh gu bhi gu tur gun fheum sa bheatha so. Cha'n 'eil inbh, no staid, uaisle, no meud maoin, a saoradh aon neach o cho'-chuideachadh le leas coitchionn chàich. Si so àithne Dhè. 'S e so iartas nàduir. 'S è so dlighe gach neach ga chèile.

'S i a cheud cheist bu choir do gach fear a tha 'n trein a neart a chuir ris fein, " Ciod ris a' bheil mi san t-saoghal so? Ciod a rinn mi cheana chum glòir Dhè, agus math mo cho'-luchd-turais? A' bheil mi gu ceart-bhreitheach a' coilionadh mo dhleasnais san inbh agus san dreuchd 's a bheil mi? Am buanaich cuimhneachan aír bith orm gun robh mi air thalamh? no bheil mo laithean air am buileachadh 'an diomhanas, 'n uair a dh' fhaodainn a nis càileigin de dh' fheum a dheanamh sa bheatha so?"—Na smaoinicheadh aon neach nach 'eil feum sam bith ann fein, agus da thaobh sin gu bheil còir aige ùin' a bhuileachadh a reir ra mhiann fein. Thugadh *tàlannd* do'n iomlan; do chuid, *deich*; do chuid, *cuig;* do chuid eile *dithis.* Bi, *Cuiribh*

*gu buil iad, gus an d' thig mise,* Luc. xix. 13. àithn ar Slanuigh'ear do gach neach. Far am bheil am barrachd comais, no an tuille saibhris air a shealbhachadh, tha 'n tuille cothrom air math a dheanamh, agus tha fiuthair aig an t-saoghal ris. Ach nam measg-san a tha ann an dreuchdaibh neo-inbheach na beatha so, ge d' a tha 'm fàth air math a dheanamh ni 's lugha, cha'n 'eil aon neach gun bheagan math a dheanamh 'na chomas. Thugamaid fainear, gu bheil anns gach inbh agus staid, na dàimh fheumail air fòghnadh, eadar maighstir agus seirbheasach, fear agus bean, pàrandan agus clann, bràithrean agus càirdean, co-luchd-aon bhaile, agus iochdarain. Tha na dleasnais a tha g èiridh o na dàimhean eugsamhuil sin, a' deanamh suas earrann mhòr de'n obair a shùnraicheadh do dh' aois mheadhonaich duine. Gar am bi ar dreuchdne ach fior iosal, gidheadh ma chuirear an gniomh gu measail è, bithidh a luach-saoithreach 'na cho-lorg.

'S còir do dhìcheall gniomhach, anns gach riochd shubhailcich, daoin' a bhrosnachadh gu bhi gu beothail togarrach. Cuiridh so ris an da chuid tlachd agus urram ; bheir è air ar bliadhnaichibh, mar thriallas iad air falbh, siubhal gu sèimh socair an cas-shruth na beatha, saor o shàmhchair neo-thaitnich dearmaid agus diomhanais. 'S è diomhanas a thruailleas an òigridh ; agus mi-chliu agus masladh na h-aois' mheadh-

onaich. Faodaidh easan a tha 'n trein a neart, 's aig nach 'eil fios cionnas a chostas è ùine eagal a bhi air nach 'eil è ga ghnàthachadh fein mar bu chòir dha; agus gu cinnteach cha 'n 'eil sgoinn aige ga shonas fein. Ach am buill-sgein uile ghnothaichibh an t-saoghail, na di-chuimhnicheamaid,

III. Bhi gu ro-dhùrachdach air ar faicill roi na cunnairt àraidh da bheil an aois mheadhonach buailteach. 'S deacair ri smaoineachadh, a reir 's mar tha chùis, nach 'eil aon àm 'an aois duine anns nach 'eil a shubhailc buailteach do chunnartaibh. Tha toil-inntinn a' cuir lion roi òigridh: 'san diaigh do bhraisead na h-òige dol thairis, tha buaireannan eile, nach usa do shubhailc, gu grad ag èiridh. Tha dèigh air buannachd ag èiridh suas 'an àite toil-inntinn. Tha gu minig an inntinn gu h-iomlan air a slugadh suas leis an togradh so; agus cha'n 'eil an caochladh a nìtear air a ghiulan leis a sin ro-thaitneach. Am measg ciocrais na h-òige, 's tric a tha rùin dheagh-bheusach a' mairsinn. Tha caidreamh càirdeis, dèigh air urram, agus blàs co'-mhothachaidh, a' cuir dealradh air a ghiulan, agus a' tarruing sgàile air iomad fàillne. Ach an uair is è dèigh air buannachd a bhios an uachdar, tha è 'n da chuid a' truailleadh na h-inntinn, agus a' cruadhachadh a chridhe. Tha è cuir as de gach mothachadh air gach ni a tha ion-mhiannuichte agus maiseach. Tha è cuairteachadh nan tograidhean

gu ionad cumhang ; agus a' cuir as de gach rùn fiughantach agus caomhail a bha aon uair air fhadadh sa chridhe.

A rèir 's mar thèid gnothaichean na beatha 'an lionmhoireachd, bithidh miann air urram, eud, agus farmud 'an co'-bhoinn ri buannachd, a dùsgadh suas droch thograidhean, agus a mheudachadh truailli'eachd a chridhe. Theagamh an tùs gum b'è rùn duine è fein àrduchadh sa bheatha so le meadhonaibh cliùiteach agus laghail a mhàin. Bha fuath aige c'ar tàmuill air gach ni a bha neo-chliuiteach. Ach feuch ! tha è 'n so air a choinneachadh le ainneart nàmhuid. 'An sud, thugadh an car as le seoltachd co'-fhear-saoithreach. Tha ardan uachdarain a' toirt tàmailte dha. Tha mi-thaingealachd caraid ga bhrosnuchadh. Tha gamhlais a' buaireadh a nàduir. Tha anamharuis a' truailleadh inntinn. Tha è meas gu bheil fear na seòltachd agus nan oirpean ga chuairteachadh air gach laimh. Tha è faicinn gu bheil truailli'eachd agus ana-ceartas a' buadhachadh ; na daoine neo-lochdach air an dearmad ; agus na daoine an-dàna, cuilbheartach ag èiridh gu meas : O eisiomplair chàich, tha è tuille 's ullamh a dh' fhoghlum an rùin-dhiomhair uilc sin, ris an abrar gnàth an t-saoghail. Tha è meas gu bheil è feumail da na dh' ionnsuich è a chuir ann an cleachda chum è fein a dhìon ; agus leis a sin tha è gabhail air fein an giulan carach

cealgach sin, a tha è faicinn co lionmhor, agus leis an tric a chunnaic è a shoirbhich.

Dhoibh sin, agus do iomad cunnart eile a bharr orra, tha 'n duine tha 'n anbharra ghnothaichibh buailteach. Cha tomhas beag de rùnsuidhichte diadhaidh, agus de dhanarrachd 'an subhailc, a tha feumail, chum a choimhead o ghnà an t-saoghail, agus o bhi air a tharruing air falbh le *mòr-àireamh luchd dheanamh na h-eacorach.* Uime sin cuimhnicheadh è air na rùinshuidhichte sin is urrainn a dhìon o an samhuil sin de bhuaireadh chum uilc. Cuimhnicheadh è gu minig, ge b'è inbh sa' bheil è, gu bheil è na dhuine; gur Criosduidh è. 'S è cliu sin a th' aige r'a chumail suas; cliu, ma choimhdear gu h-iomchuidh è, a tha fada thairis air aon urram a tha 'n comas rìghre a bhuileachadh air; fada os cionn aon ni a dh'fhaodar fhaotuinn 'an co'-strì iorghaillich an t-saoghail. Thugadh è fainear ge d' a robh è na ni ion-mhiannuichte a shaibhreas a mheudachadh, no inbh àrduchadh, gur è gu mòr is mò an aithrigh air a chùram agus iomaguin, cionnas a ghleidheas è ionracas agus a chliu. Ma chailleas è iad sin, cha bhi ach beag meas air saibhreas no inbh. Cha 'n fhad is urrainn doibh a choimhead o thuiteam gu mimheas 'am beachd a chinne-daoine. Measar è eadhon leis fein air a cheann fa dheire neofhiachail agus truaillidh.——Na glacadh, ma ta, gnothaichean an t-saoghail an t-iomlan da ùine

no da smuaintibh. O'n ghalar ghabhaltach mhillteach sin a' measg a' bheil è, teicheadh è air uairibh do'n dubhar, shàmhach, thaitneach sin, a 'chuireadh air leth do chràbhadh agus do ghliocas. Ann an sin, a' cainnt gu dùrachdach ra anam fein, 's ag amharc suas ri Athair nan spiorad, oirpicheadh è buaidh a thoirt air no tograidh luaineach sin, agus na rùin mhearachdach sin a leasuchadh, a rinn co'-roinn ris an t-saoghal a dhùsgadh agus a mheudachadh. Chum ìoc-shlaint so na h-inntinn a dheanamh ni's èifeachdaiche, bithidh è feumail,

IV. Mar tha sinn a fàs 'am bliadhnuibh, gun tabhair sinn gu tric fainear call aimsir agus beatha; agus de na caochlaidhean a tha iad sin a' toirt m' an cuairt. Leis a bheachd-smuainteachadh so, 'sè a cheud ni bu chòir dhuinn smaoineach air, cia mòr 'sa tha sinn 'an comain an Dia sin a rinn gu ruig an t-àm so còmhnadh leinn; a thug co fad air ar n-aghaidh sinn; a choimhead sinn tre cheumaibh sleumhain corrach, na h-òige, 'sa tha nis gar neartuchadh gu soirbheachadh 'an treise fearachais. A mhuinntir ionmhuinn, amhaircibh air 'ur n-ais, orrasan a thionnsgain air co'-ruith na beatha maille ruibh fein. Smaoinichibh cia lion diubh sa thuit mar timchioll. Thugaibh fainear a choilion aon sa chaill sibh a àireamh na h-aitim a bha roimhe so nan combanaich agaibh. Ma tha sibhse fhathast air 'ur caomhnadh, agus air

'ur beannuchadh, 'am meadhon a chasgraidh mhuladaich sin; thugaibh fainear ciod a tha 'n dlighe dhuibh ìocadh do Dhia air son a mhaitheis. Rannsuichibh an robh bhur giùlan a' co'-fhreagradh nan comain sin; an d' thug sibh 'am follais agus 'an uaigneas an t-urram sin do Dhia a bhuineadh dha fhaotuinn; agus a' bheil stèigh dòchais agaibh gun gabh an t-Uile-chumhachdach curam dhibh 'sa chuid tha roimh-ibh d'ar beatha.

Cuimhnichibh na caochlai'ean a chunnaic sibh a' tachairt o na theann sibh ri co'-roinn a bhi agaibh de bheatha ghniomhaich. Smuainichibh ciod am mùghadh a thainig air daoinibh agus air modhannaibh, air barailibh agus air cleachdannaibh, air saibhreas dhaoine, agus air gnàthachadh follaiseach. Leis a bheachd a ghabh sibh orra sin, agus leis an fhein-fhiosrachadh a fhuair sibh, an d' thàinig sibh ga rèir sin air ur n-aghaidh ann an gliocas? An d' fhuasgail na caochlai'ean a chunnaic sibh a' teachd air an t-saoghal, gach spèis mhi-riasond' a bha aguibh dha? An d' fhoghlum iad an teagasg mòr so dhuibh, am feadh, a ta *sgiamh an t-saoghail* a sior *dhol seachad*, gur ann, a mhàin ann an Dia, agus ann an subhailc, a tha buan-mhairsinn r'a fhaotainn? Am measg iomaguin na beatha, 's mòr feum an samhuil sin de shàmchair, de ionadaibh gu smuainteachadh; o'm faod sinn gu ciùin socrach amharc air ar n-ais air na

chaidh seachad, agus cuir an aghaidh na tha ri teachd.

Air na tha ri teachd, 's tric a tha sinn a' toirt sùil dhùrachdach, agus 'n ur barail fein, ga chàrnadh gu deothasach suas le ioma cùis thaitnich. Ach nan amhairceamaid air, mar dhaoinibh glice, leis a bheachd so, gu bheil samhladh ri bhi aige ris na chaidh seachad, ri coi-measga de dhòchais agus de dh' eagail, de mhulaid agus de dh' aoibhneis, a thoirt air an aghaidh. Chum bhi deas fa chomhair aon ni a dh' fhaodas tachairt, àraicheamaid suas an cruadal duineil inntinn sin, an co-chuideachda ri earbsa chràbhaich ann an Dia, a neartuicheas sinn chum codhail iomchuidh a thoirt do gach caochladh a thig 'nar caramh. Cha 'n 'eil buaidh is feumaile na so, dhoibh-san a tha 'g imeachd tre àm buaireasach so na beatha, ma bheil sinn san àm a labhairt. Fàgadh iad taisealdachd agus meithchridhe, aca-san a tha òg, agus gun fhein-fhiosrachadh, a tha gan toileachadh fein le seallaidh thaitnich shuaimhnich na beatha. Ach dhoibh-san a tha ann an teann-iomairt 'am meadhon an cuairt, a shaoilear a bhi eolach m'an t-saoghal, 's aig a' bheil fhios gu bheil aca ri cruaidh spairn a dheanamh ann, le ioma cruaidh-chas, danarrachd, treubhantas agus rùn-suidhichte, 's iad sin na rùin is fior-fheumaile. 'S eigin doibh armachd so na h-inntinn a chrioslachadh gu diongmhalta m'an cuairt doibh, m'a

o' àill leo teannadh a mach a chum a chòmhraig le fiuthair sam bith gu buadhachadh.—Am feadh a tha sinn mar so ag oirpeachadh na mearachdan a leasachadh, agus cuir an aghaidh nan cunnart, a tha buailteach do'n aois so de'n bheatha, socraicheamaid mar an ceudna,

V. Stèigh chum co'-fhurtachd an àm sean aois. Is àm so a tha fiuthair aig gach neach fhaicinn; agus ris a bheil iad ag amharc le càileigin de thlachd, mar àm suaimhneis agus fois. Ach na mealladh iad iad fein. Is neo-shòlasach agus neo-shubhach an t-àm è, ma ruigeas iad è le inntinn neo-fhiosrach air a truailleadh. Mar anns gach ni eile, tha ullachadh àraidh feumail do shean aois; agus tha'n t-ullachadh sin gu h-àraidh a' co-sheasamh 'an tri nithibh sonruichte; ann am faighinn eolais, càirdean, agus subhailc. Tha ni eile r'a fhaotainn do ghnè eile, ach cha ruig mi leas a mholadh, eadhon, saibhreas. Ach ged a mheasar so le mòran, ni 's luachmhoire no na tri nithe a dh' ainmich mi, faodar a ràdh gu soilleir, as eug'ais nan nithe feumail sin, nach bi ni's urrainn duinn a chàrnadh suas de mhaoin comasach air ar laithibh deireannach a dheanamh suaimhneach.

Air thùs, Bu chòir dhà-san leis am b' àill a shean aois a bhi sòlasach, oirpeachadh inntinn fhoghlum agus a meudachadh; agus le smaoineachadh agus rannsachadh, le leughadh agus meoraich, chum bhi dèigheil air eolas feumail.

Bithidh so dha na thoil-inntinn ro-shòlasach, 'n uair a dhealaicheas gach toil-inntinn eile ris. Ma bheir è leis do dh' uaigneas dhubhaich aonaranaich sean aois, inntinn fholamh sheisg, gun fhiosrachadh, gun eolas, far nach 'eil beachd ag èiridh, aig nach 'eil culaidh-bheathachaidh r'a chnuasachd ann fein, 's iomad latha tùrsach tròm, neo-shòlasach a chuireas è seachad.—A rìs, 'n uair a tha duine a' fàs aosmhor, tha è deanamh tuille earbs' a chàirdean, na tha è deanamh 'an aon àm eile da bheatha. 'S è sin an t-àm bu mhiann leis a bhi air a chuairteachadh leo-san aig a' bheil gràdh dha, agus meas air; a ghiulaineas le anmhuinneachd, a shaoithricheas air a shon, 's a ni suilbhearr' è le'n cuideachda. Uime sin, deanadh è, a nis ann an sàmhradh a bheatha, am feadh a tha è gu beothail, togarrach, a bhi gu seirceil mathasach na dheanadas, chum gràdh dhaoin' a chosnadh; agus le giulan measail ionraic, stèigh a shuidheachadh air a mheas sin a b'àill leis fhaotainn na shean aois.—San àite fa dheire, Thugadh è fainear gur è deagh choguis, sìth ri Dia, agus dòchas ri neamh a shealbhachadh, an sòlas is diongmhalta is urrainn da a mhealtuinn, 'n uair a thig na *droch làithean*, anns am faigh è air atharrachadh, beag toil-inntinn. Cha 'n ann a mhàin le gniomharraibh faoin cràbhuidh a gheibhear na sòlais sin. 'S i beatha riaghailteach, dheagh-bheusach agus chràbhach, air a caitheadh 'an coilionadh gu

cothromach gach dleasnas a bha fiachaicht oirn, an t-ullachadh is fearr fa chomhair sean aois, bàis, agus siorruidheachd.

A' measg gach oirp gu deireadh ar beatha a bhi sòlasach, ceadaichibh dhomh a chuir an cuimhne gach neach iad a chuir an gnothaichean saoghalta 'an ordugh, ann an àm iomchuidh. Is dleasnas so a dhlighear d'a chliu, d'a theaghlach, no d'a oighreachaibh, co air bith iad; ach 's dleasnas so a tha gu h-amaideach dàil air a chuir ann, o fhuath bhi smaoineach air an t-saoghal so fhàgail. Na biodh mòran an earbsa ris na ni è 'na shean aois. 'S leoir do'n latha sin, ma chi sè è, uallach fein. Tha è air a ràdh, gur h-ann mar is sine daoine, is lugha orra bhi smaoineachadh air a bhàs. Theagamh gur trice tha 'n òigridh a' smaoineachadh air, no na h-aosmhoir. Tha laigsinn spioraid a' fàgail smuainte dubhach ni 's do-ghiulain; a 's an diaigh do dhaoinibh bhi co fada agus co cleachdta ris an t-saoghal, 's ann is fuathaiche leo aon ni a chuireas nan cuimhne gur h-èigin doibh 'an ùine ghearr fhàgail.—Gidheadh, mar tha è 'n dàn do gach neach dealachadh ris, cuireamaid ar ghothaichean an òrdugh 'na thrà chum fhàgail 'n uair thig an t-àm, le h-eireachdas agus le tlachd; gun aon ni a ta feumail fhàgail gun deanamh man d' thig am bàs oirn. Cha bu chòir dhuinn bhi cho dèigheil air bhi fada beo, 's a bhitheamaid chum ar beatha a chaitheadh gu

math. Le buanachadh tuille 's fad air thalamh, cha deanadh è ach am barrachd mulaid a chuir oirn, leis an tuille truaighe fhaicinn. 'S easan a rinn seirbhis thairis da linn san t-saoghal, a thug urram dligheach do Dhia, 's a bha mathasach agus feumail do dhaoinibh ; easan air an robh meas agus d'an robh spèis sa bheatha so ; a bha a bhàs na aobhar bròin do gach neach a ghabh eolas air, 's a tha meas air a chuimhne ; 's è sin an duine a choilion gu cothromach a chuairt, co dhiubh a dh' òrduicheadh leis an Fhreasdal i bhi buan no gearr. Oir *cha 'n i an aois is urramaiche is fhaid' a mhaireas, no is mò àireamh bhliadh-naichean ; ach 's è gliocas am falt liath do 'n duine ; agus si beatha neo-lochdach sean aois.*

# SEARMOIN VIII.

## MU DHLEASNAIS AGUS SOLAIS NAN AOSMHOR.

---

GNATH. XVI. 31.

*Is coron glòire an ceann liath, a gheibhear ann an slighe an ionracais.*

'S*E eagal Dè a bhi oirn, agus àitheantan a choimhead,* riaghailt ar dleasnais, anns gach àm d' ar beatha. Ach mar tha 'n solas a tha stiuradh air gluasaid, ag atharrachadh a rèir an àm a latha am bi è, 's amhuil a tha riaghailt ar giulan crabhach, a' mùghadh a reir an àm d'ar beatha am bheil è. Do gach neach a reir an aois tha giulan iomchuidh freagarrach dhoibh. Agus uaith sin tha dleasnais a'g èiridh a tha freagarrach dhoibh fein.

Mu na dleasnais sin a tha fiachaicht air an òigridh agus air an aois mheadhonaich labhair mi

cheana. Mar tha sinn a' teachd o aois na h-òige, gu aois mheadhonaich, tha sinn gu gluasad air slighe eile, agus tha mùgha giulain air iarruidh. Tha meamnadh agus braisead na h-òige, a' teannadh ri traoghadh. Tha beatha an duin' a' fàs ni stòilde; tha 'n inntinn a' fàs ni's suidhichte, agus ni 's ullamh gu smuainteachadh. Tha 'n aire air tionndadh o thoil-inntinn gu buannachd, sè sin, gu sonus air a sgaoileadh ni's farsuinge, agus air a thomhas le tomhas is mò. Roimh so, bha cionnas a mhealadh è 'n t-àm a bha làthair, a' togail an iomlain d'a aire. Ach a nis, cha 'n 'eil gnothach air bith a glan-chriochnachadh leis fein, gun sùil ri gnothach eil' is faide air falbh. Tha saibhreas agus cumhachd, inneil air buan-thoileachadh, air an sannteachadh leis-san, ni 's mò no aon sonas air bith eile. Tha crionnachd agus amharc roimh-laimh a socrachadh gach cùis. Tha dìcheall a' giulan gu foighidneach gach oirp air aghaidh. Tha treubhantas a cuir air aghaidh, tha seoltachd a' toirt m'an cuairt. Anns an àite so, tha buaidh ri thoirt air nàmhuid; ann an sud, tha co-fhearsaoithreach r'a chuir as àite. Tha co'-fharpuis a' fàs blàth; agus tha co'-stri an t-saoghail a' dùmhlachadh air gach taobh. 'S è daoin' a thoirt air an aghaidh a measg na h-iorghuill so, agus iad a ghleidheadh an ionracais; chum an cuir air am faicill o bhuaireadh a tha 'g èiridh o bhuannachd mearachdach; chum an gairm o dhian-

leanailt nithe faoin na beatha so, chur smuainte dùrachdach mu thimchioll an gnothaichean spioradail, mòr dhrèuchd diadhachd.

Ach leis mar tha so, gu inbh bhig, a' gabhail a stigh an iomlain d'ar dleasnais shaoghalta; leis mar tha chuid is pailte de dh' earailean cràbhach air an deachda dhoibh-san a tha 's an àm so d' am beatha; bhiodh na subhailcean a bhuineas do'n aois mheadhonaich so, neo-fheumail an ainmeachadh, agus nan rachadh, bhiodh iad ro-lionmhor. Gabhamaid uime sin sealladh air cùis a tha sinn a' faicinn a chuid is faide mach; agus thugamaid fainear àm beatha, a tha na dleasnais a bhuineas da air an cuairteachadh ann an uidhe is lugha. Tha sean aois na cheann-uidhe ann an cuairt na beatha, ris a bheil fiuthair aig gach aon neach a ruigheachd; uime sin tha gnothach aguinne uile bhi smuainteachadh air. Is àm è aig a bheil ceart-chòir air meas coitchionn. Bu chòir, eadhon, d'a mhearachdan, bhi air an laimhseachadh gu sèimh; ge d' a tha na peasain agus na h-amadain a' deanamh tàir air *a cheann liath;* gidheadh tha'n duine bu ghlice bh'ann a'g ràdh 'an stèigh ar Teagaisg, *gur coron glòir è, 'n uair a gheibhear è ann an slighe an ionracais.* Bheir mi air thùs, comhairlean mu thimchioll nam mearachdan is fior-bhuailtiche do na h-aosmhoir. San dara h-àite, nochdai mi na dleasnais shonruicht' bu chòir dhoibh a ghnàthachadh; agus san treas àite, na sòlais a dh'

fhaodas iad a mhealtuinn a chomharrachadh amach.

I. Leis mar tha amaideachd lochdan na h-òige a 'g èiridh mar is trice, o chion-fiosrachaidh agus o ann-dànadas; mar sin faodar mearachdan nan aosda, a lorgachadh gu laigsinn agus euslainte a tha gu bitheanta an co'-lorg an àm sin de 'n bheatha. Ged a tha, anns gach earrann d'ar beatha brise-cridhe a 'tachairt; gidheadh, anns na bliadhnuibh a chaidh seachad, bha gnothaichean no toil-inntinn, a' cuideacha r' an cuir as an cuimhne leis an inntinn a chumail ann an cleachda. Tha sean aois ga nochda fein le daoin' fhàgail neo-iomchuidh air tlachd a ghabhail san dàrna h-aon, no gu buntainn sgairteil a ghabhail ris an aon eile. An uair a tha è toirt uatha an cul-taice ghnàthaichte, tha è leagadh orra am barrachd uallaich de laigsinn na breòiteachd. 'S a cheud chuid d' am beatha, bha dòchas gan cumail suas le ioma gealladh boidheach. Ach a rèir 's mar tha sean aois a teachd orra, tha na geallaine taitneach sin a' dol as an fhradharc. Tha beatha air a cuairteachadh gu ionad cumhang agus seisg. Tha bliadhn 'an diaigh bliadhn', a' goid cuid d'an càirdean leo, a' maolachadh an culai-mhothachaidh, no gan deanamh neo-chomasach air an ni bu ghnàth leo a chuir 'an gniomh.

Ge d' a tha è ann an riaghailt an Fhreasdail, gu glic air òrduchadh, mu bheil sinn air ar gairm as an t-saoghal, gu bheil ar dèigh air air

a lughdachadh a chuid a chuid; ge d' a tha è iomchuidh ann fein, mar anns a bheatha so, gu bheil maduinn agus meadhon là an, gum biodh feasgar mar an ceudna ann, 'n uair a bheir na faileis a bhi fàs ni 's faide, sanus duinn gu bheil an oidhche 'am fagus; gidheadh cha 'n 'eil sinn ri ìoghnadh a ghabhail, ged a robh iadsan a tha air teachd chum an àm neo-shubhach so, a' mothachadh agus a' caoidh a chaochladh a tha iad a' fulang. Uime sin, bu chòir do ghearain nan aosmhor, ar caomhalachd a bhrosnuchadh ni 's mò na ar n-achmhasain. Bu chòir de 'n uallach fo bheil iadsan a' saoithreachadh, bhi air amharc le tìom-chridhe, leo-san is èigin ann an ùine ghearr a ghiulan, agus aig am bi, faodaidh è bith, a cheart urrad riasuin air gearan cho cràiteach a dheanamh, 's a tha aca-san. Air an laimh eile, Bu chòir do'n aosmhor a thoirt fa'n-ear, gu bheil aig gach àm de 'n bheatha so; an deuchainnean air òrduchadh dhoibh; gur h-è an dleasnas-san giulan le laigsinn na h-aois, co math 's a 's è dleasnas na h-òigridh cuir an aghaidh nam buaireannan a tha buailteach dhoibh fèin. Le giulan gu sàmhach ciuin ni 's toil leis an Fhreasdal a chuir 'nan caramh, car na h-ùine ghearr a tha rompa, tha iad an dà chuid a 'nochdadh an ùmhlachd do thoil Dè, agus tha iad gan cliuthachadh fein aithrigh air meas agus còmhnadh uatha-san uile a tha m'an cuairt doibh.

Ach ged' a dh' fhaodar an nàdur gearanach a tha air a chuir as leth sean aois, a thoirt fa 'near mar laigse ghnàthaichte, ni 's mò no na chionta; cha 'n fhaodar an leith-sgeul ceudn' a ghabhail air son an fhuath fhrionasaich a tha aca ri giulan, agus na h-achmhasain sgaiteach a tha iad a' toirt air na tha an òigridh a 'sealbhachadh, a tha air uairibh ann an co'-chuideachda sean aois. Cha'n'eil ni is neo-chothromaiche, no mi-thlachd a ghabhail ri càch, air son iad a bhi gabhail co'-roinn de shòlais, nach urrainn duitse san aois sa bheil tha a ghabhail. Le buanachadh anns an nàdur fhrionasach so, tha thu an dà chuid a' meudachadh dochartais na h-aois, agus ged dheanamh ni 's neo-thaitniche do'n mhuinntir ris a bheil moran de d' cho'-fhurtachd 'an earbsa. Chum co'-aontachadh taitneach a bhi eadar sean agus òg, tha è ro-ion-mhiannuichte, gun tugadh an òigridh fa 'near gu bheil iad fein ri bhi sean; agus gun gabhadh an aois sealla cùil, agus air dhoibh a chuimhneachadh gun robh iad fein òg, gun deanadh iad luathasachadh iomchuidh air son gnè agus beusan na h-òigridh.

Ach ann an àite so, 's minig a chi sinn na h-aosmhoir a' nochdadh naimhdeas follaiseach ris an iomlan de ghnàthannaibh agus de bheusaibh a tha san àm coitchionn; a'deanamh gnà ghearan mar tha 'n saoghal air fàs truaillidh, agus air uilc agus amaideachd neo-chèilidh an àil a tha g èiridh suas. A rèir am barail-san, tha gach

ni a 'dian-ruith gu leir-sgrios. Tha tlachd agus deagh riaghailt, air dol o'r cùl, o'n a dh'-fhalbh an t-ionnsuchadh sona sin fo'n do bhuilich iadsan aimsir an òige.—Faodaidh sibh, air a chuid is lugadh, earrann de'n diom so a chuir gu h-iomchuidh as leth laigse sean aois, a tha tilgeadh a gruaim fein air gach cuspair m'an cuairt di. Bha an samhuil sin de ghearain air an deanamh le'r n-aithrichibh, 'n uair a bha sibh fein òg; agus ni iadsan a tha san àm so òg, 'n uair a dh' fhàsas iad sean, an gearan ceudn' nan aghaidh-san a dh' èireas suas nan diaigh. Bu mhòr truaill'-eachd an t-saoghail anns gach linn. Tha gu leoir de chion-fàth gearain air aingi'eachd agus air amaideachd, gach aon àm aig daoine cùramach geur-chuiseach. Ach ge d' a tha aon chiont' a' buadhachadh ni's mò ann an aon linn no ann an linn eile, cha 'n 'eil è tachairt gu bheil gach aon olc air co'-chruinneachadh co'-lath san linn sin. 'S è 'n dreach, faodaidh è bith, ni's mò no an tomhas truaill'eachd, a tha deanamh an eadar-dhealachaidh. Anns na h-àmannaibh is measa, tha Dia g'ar deanamh cinnteach, gum bi do ghnà *sliochd ann a ni seirbhis dha. Na h-abair, Ciod a b' aobhar gu'n robh na ceud laithean ni b' fhearr na iad so? oir cha'n ann o ghliocas a dh' fheoraicheas tu mu'n ni so? Na bi anabharrach fireanta, agus na gabh ort a bhi ro-ghlic*, Salm xxii. 30.—Ecles. vii. 10, 16.—Tha 'n amaideachd a bh' ann roimh so air dol

seachad, agus air an di-chuimhneachadh. Tha na tha san àm gnàthaichte, ullamh gus an aire thoirt doibh, agus gu'n cronachadh. Nan leanadh truailli'eachd an t-saoghail ri bhi a siormheudachadh, a rèir nam barailean docharach sin, a tha a 'deanamh dheth, o cheann ioma linn, gu bheil iad a' fàs ni's measa na'n t-àl a bha rompa, cha bhiodh an trà so, a bheag no mhòr de thoinisg, de chràbhadh no de shubhailc a làthair a measg a chinne-daoine.

'S è aon de dhubhailcean na sean aois a tha cuir mòr-ioghnaidh oirn, an ro-dhèigh a th' ac' air buannachd shaoghalta, a tha gu tric air a chuir as an leth. Ach faodar so gu nàdurra chuir as leth an laigsinn agus am fàillne. A reir 's mar tha togradh a chuirp agus na h-inntinn a' lughdachadh, faodar a bharalachadh gu'm bi giorag a' meudachadh. Le eagal agus iomaguin, seallaidh na h-aosmhoir rompa air na h-uilc a tha bagradh orra, agus air na caochla'ibh a dh' fhaodas tachairt doibh. Uaith so, tha iad ullamh gu tuille 's a chòir de mheas a bhi ac' air saibhreas, mar an t-aon ni is urrainn an dion o na cunnartaibh sin, agus an gleidheadh o bhi aonaranach agus o mhi-mheas. Ach ged a dh' fhaodas an eagail faicill iomchuidh a chliuthachadh cha ghabh iad air chor air bith an leithsgeul air son an sannt ghràineil. Tha è co michiatach, 's a tha è co chiontach, do na seann daoinibh, le'n eagal roi na tha ri teachd orra,

nach leig è leo am feumalachd a ghabhail de na nithibh a th' aca san àm a tha làthair? agus an iomagain a bhi sior-mheudachadh mu thimchioll an turuis, a rèir 's mar tha e tarruing ni's dlùithe air a chrìch. Tha meadhonan is èifeachdaiche na saibhreas chum meas fhaotainn o dhaoinibh. Biodh iad iochdmhor agus math. Biodh iad seirceil, caoimhneil r'an càirdibh, le caitheadh shuilbhear' air na sochairibh a tha iad a sealbhachadh do reir an staid. 'An sin bithidh fior mheas agus spèis diubh. Am feadh, le'n sai'bhreas, nach 'eil daoin ach a' gabhail orra bhi measail umpa; an uair a tha 'n spìocaireachd sgrubail fein, a' toirt air daoin iomadh uair a ghuidhe iad a bhi marbh.

Leis mar tha sean aois ag anmhunnachadh a chuirp, 's amhuil a tha i a' lughaducha neart agus deothas an tograi'ean. Air call an càil leis an aois, tha 'n cridhe a' call a cho-mhothachaidh chaoimh sin a bh' aige, leis an robh e mothachail air ghnothaichibh agus air triobluidibh dhaoin eile. 'S ann de thròcair an Fhreasdail, a tha è tachairt, a chionn gu bheil iad-san a tha faighinn mòran aois, a' faicinn ioma cùis mhuladach, gu bheil an drùghadh a tha iad a' deanamh air an cridheachaibh ni 's lugha, le bhi g'am faicinn cho tric; agus a rèir 's mar tha 'n comas air math a dheanamh do dhaoin' eile a lughdachadh, gu bheil am mothachadh air truaighe dhaoin' eile a' dol 'an lughad mar an

ceudna. Gidheadh, mar tha, anns gach àm de'n bheatha, truacantas agus càirdeas a' cuideachadh chum sonais, 's è an da chuid dleasnas agus buannachd nan aosmhor, na tha làthair de na caomh thograi'ean altrum suas gu cùramach; agus o'n àm a chaidh seachad, iad a chuimhneachadh air nithe a bhios ullamh gu'n cridhe a mhaothachadh. Na biodh iad, a chionn gun d' fhuiling iad fein mòran 'n an cuairt fhada sa bheatha so, air an cruadhachadh 'an aghaidh fulangais dhaoin' eile. Ach, air dhoibh a chumail a ghnà 'n an cuimhne gur daoin' iad, biodh an cridhe fialuidh fosgailte dhoibh-san a tha ann an teinn. Air dhoibh a bhi eolach air gnàthacha dhaoine, tha iad ullamh gu bhi an-amharusach a droch rùin agus ceilg; oir tha bhi eolach agus neo-earbsach a daoine gu minig maille ri chèile. Na biodh air aon dòigh, an fhaicill chùramach, ni is è toradh an fhein-fhiosrachaidh, a 'claonadh gu mealltoireachd. Bu chòir d'am fiosrachadh fhoglum dhoibh, ann am measg uile mhealltoireachd dhaoine, gur è ìonracas an tearmunn is fearr; agus 's easan a bhuanaicheas gus a chrioch an *siubhal gu h-ionraic,* a mhaireas air *siubhal gu tearuinte.* Air dhomh mar so, càileigin de shanais a thoirt seachad mu thimchioll nam mearachdan d'am bheil an t-aosmhor buailteach, Theid mi air m'aghaidh,

II. A chomharrachadh a mach nan dleasnas a bhuineas gu sonruichte do'n aosmhor.

'S è cheud ni a dh'ainmicheas mi, iad a theannadh gu tràthail o ghnothaichibh an t-saoghail. Anns gach àm d'ar beatha, tha sinn 'an cunnart tuille 's a chòir de chùram a ghabhail deth. Ach am feadh a tha sinn gu beothail togarrach, tha togradh ar n-inntinn, na gnothaichean a bhuineas do'n staid 'sa bheil sinn; agus an comas laghail a th' aguinn chum ar maoin a mheudachadh, ga dheanamh deacair dhuinn measarrachd iomchuidh a ghnàthachadh. 'An àm sean aois, tha gach aobhar gu bhi 'n dian-thòir air *stòras* a' dol 'an lughad. Tha Nàdur gu h-aon-sgeulach a'g èigheach ruibh, cùram agus iomaguin an t-saoghail a leige le càch; agus a chuid a chuid, sibh fein a shaoradh o eallaich a tha fàs tuill' is trom dhuibh. Air dhuibh ur cuibhrionn fein de theas agus de shaothair an latha a ghiulan, biodh feasgar ur beatha air a cosd ann am fionnaireachd agus ann an sàmhchair an dubhair. 'S ann a mhain ann san dubhar, a bhios subhailcean sheann daoine taitneach. 'S ann an sin a tha na dleasnais air an co-lionadh leis a bharrachd shoirbheachaidh; agus 's ann an sin a tha a shòlais r'am mealtuinn leis an tlachd is mò.

Le iad a theannadh o ghnothaichibh an t-saoghail, cha 'n 'eil mi leis a sin a' ciallachadh iad a ghlan sgur o gach gnothach saoghalta. Tha mearachd ann an so co math 's a tha 's an anabharr' eile. Tha cuid de dhaoin' a bha car ùine mhòr air an sàruchadh le gnothaichibh agus

le cùram, ann am barail, 'n uair a tha 'm beatha ag claonadh, nach urrainn doibh iad fein a tharruing tuill' is buileach o'n t-saoghal. Ach far an robh fiuthair aca ri suaimhneas agus fois taitneach a mhealtuinn, 's minig nach d' fhuair iad ann ach uaigneas dubhach neo-shòlasach. 'S tearc iadsan, ann an àm air bith d'am beatha, a b' urrainn giulan le bhi cuibhte o cho-chomunn an t-saoghail. Tha ionad falamh aca, nach urra dhoibh a lionadh. Cha' n' eil è 'n comas doibh a bhi do ghnà ri aoradh diadhuidh, agus gu minig tha iad neo-chomasach air an tuigs' a thoileachadh, tha iad 'an cunnart a bhi nan trom dhoibh fein, agus dhoibh-san uile a bhuineas doibh. Chi sibh leis a sin, nach è dleasnas nan aosda iad fèin a tharruing gu tur o ghnothaichibh an t-saoghail, ach am buntainn riu a lughducha; cha'n è a thilge buileach dhiubh, ach mar gum b'ann, an ceangal ri beatha ghniomhaich a lasuchadh. Air dhoibh buanachadh r'an ceaird ghnàthaichte, leanadh iad i leis ni's lugha dèoth as; a' lughdachadh an dùrachd mar tha 'n comas a' fàillneadh; a' teannadh ni 's mo air an ais o aireadh dhaoine, gu suaimhneas a theaghlaich, agus gu smuainte dùrachdach; agus an uair a gheibh an laigsinn agus am breoiteachd lamh 'n uachdar orra, teannaidh an saoghal è fein a chuid a chuid as am fraodharc; gèillidh a chuspairean uigh air uigh, do ghnothaichibh is

ro-àraidh; agus cha bhi fharum 'nan cluasaibh ach mar bhothar-fhuaim a chluinnear fad as.

Ma 's è dlighe nan aosmhor cùram an t-saoghail a leige gu tràthail diubh, tha è ni 's fiachaicht' orra sgur o bhi 'n tòir air sòlais nach 'eil iomchuidh air an aois. 'S taitneach an ni suilbhearrachd sean aois. 'S è còmbanach nàdurra subhailc è. Ach tha suilbhearrachd na h-aoise ag eadar-dhealuchadh gu mòr o eatruimeachd na h-òige. 'S ioma ni tha ceaduichte 's an aois thràthail sin, a b' aithrigh air ach'asan ann an aois mheadhonaich; agus ann an sean aois a bhiodh duaichnidh agus ciontach, Le iad a bhi gu neo-lathailteach ag aithris air modhannaibh na h-òige, agus a bhi co-pairteachadh d'an diomhanais agus d'an culaidh-shùgraidh, tha iad leis a sin a call a mheas bu dligheach dhoibh, agus sochairean a chinn lèith. Ach ma tha iad fo mhi-mheas le bhi 'n tòir air faoineachd mar so, cia mòr is mò na sin a tha iad fo mhi-chliu agus fo thàir, le iad a bhi ciontach de na sòlais pheacach sin air an robh iad roimh 'an tòir. Faodaidh an aois caithe-aimsir agus fois a mhealtuinn, agus tha iad feumail doibh. Ach thugadh iad fa'near leis gach gèilleadh do neo-stuamachd, gu bheil iad a' meudachadh an laigsinn; agus ann an àit' am beothachadh, gur h-ann a tha è greasad am breòiteachd. 'S è fois, tearuinteachd, agus urram a tha iomchuidh air an aois a mhealtuinn. An taobh a stigh de na

criochaibh sin, fanadh iad, agus na teannadh iad ri brise a mach th' ar a chrìch a chuir nàdur eadar toil-inntinn na h-òige, agus na sòlais tha iomchuidh air sean aois.

Tha earrann mhòr de dhleasnas an aosmhoir, a co'-sheasamh ann a bhi feumail do'n àl a tha 'g èiridh suas nan àite. Tha so 'na uidhe mhòr anns am faod iad iad fein a ghnàthachadh gu cràbhadh, agus sonas dhaoin' a chuir air aghaidh. 'S ann doibh-san a bhuineas toradh am féin-fhiosrachaidh a phàirteachadh ris an òigridh; an seoladh mar a ghiulaineas iad iad fein gu h-iomchuidh, agus am cuir air am faicill roi chunnartaibh na beatha; le'n deagh chomhairle, càileigin de thraoghadh a thoirt air dealas na h-òige; agus le'n earail agus le'n eisimpleir fein an deanamh iomchuidh air cràbhadh agus subhailc.

Cha 'n ann le teann smachd, agus le bhi tuill' is cruaidh air an òigridh, a ghleidheas iad suas ceannas orra. Tha 'n t-eagal a bhios orra 'n an làthair, agus am fuath tha aca d'am beusaibh, ma bhios an t-aon do ghnà eagallach leo, agus ma bhios an t-aon eile a ghnà cruaidh orra, a' cuir 'an aghaidh gach earail agus gach comhairle ghlic a thug iad doibh. Feumaidh iad a ghabhail orra a bhi 'n an còmbanaich agus 'nan càirdean doibh; agus le h-ùghdarras na h-aois, càileigin de'n chomas a tha dligheach do'n òigridh a cheaduchadh dhoibh. Le'n ion-samhuil sin de

cho-aontachadh, ann an àit' am meas a lughdacha, tha iad a' gabhail an aon doigh air a mheudachadh. Cha 'n 'eil sean aois ann an àm air bith ag amharc cho taitneach, is an uair a tha iad gu cridheil, aobhach, ait, a stiuradh agus ag comhairleachadh na h-òigridh. Tha diadhachd air a nochda 'na shamhuil sin de ghiulan, taitneach agus urramach leis gach neach a chi è. Tha mòr-mheas ac' air a chumhachd, 'n uair a tha iad a faicinn è cuir na h-urrad thlachd air sean aois, agus a' cuir sgèimh co taitneach air feasgar na beatha. Tha 'n òigridh a' miannuchadh, imeachd air an t-slighe sin, agus ruigheachd air crich an cuairte leis an urram cheudna. Tha iad a'g eisdeachd le mòr-aire ri comhairlibh, a th' air an toirt seachad le caomhalachd, agus a tha tarruing meas le iad a theachd o'n cheann liath. Oir a dh' aindeoin an ann-dànadais, tha'n òigridh gu nàdurra a' gèilleadh do bharrachd eolais agus bhliadhnuibh an aosda. Tha aig gliocas an aosmhoir, maille ri subhailc aithnichte, tuille buaidh air inntinn dhaoine, na tha 'g èiridh aon chuid o chumhachd na o inbh. Cuiridh è casg air an ann-dàna, nàire air an neo-ghlan; agus crith air an dream is neo-umhailliche.

Le'n oirpibh chum bhi feumail do dhaoin' eile, na deanadh an t-aosda dearmad air na dleasnais chràbhach sin a tha an cor fèin a'g iarruidh. 'S è a cheud ni dhiubh sin, iad a bheachd-smaoineach air an giulan 's an àm a

chaidh seachad, chum 's gum faic iad na mearachdan a rinn iad; agus gu'm builich iad na tha rompa d' am beatha, ann an aithreachas agus ann an ath-leasachadh. 'S fhada chuir an saoghal 'n ur breislich sibh 'na cheo, agus a thug è an car asaibh le sheolt'achd. Tha'n t-àm air teachd anns nach còir de'n mhealltair mhòr so ur mealladh ni's mò. O'n ionad shìochail uaignich gus a bheil sibh a nis air teachd, air leth o'n mhòr-bhuidheann a tha ri mealladh agus air am mealladh, thugaibh an aire d'ar giulan fein, le furachras Chriosduibh, agus dhaoinibh neo-bhàsmhor. 'An diaigh iomaguin na beatha bhi thairis, ciod a tha lathair a nis a dh' fhaodas fior shonas a thoirt duibh? An tug sibh seirbheis fhirinneach do Dhia, agus an robh sibh dìleas le teisteas deagh choguis, 'an co'-lionadh ur dleasnais d'ur co-chreutairibh? An urrainn duibh, gun uamhunn, amharc air ur n-aghaidh chum an latha anns an èigin duibh dealuchadh ris an t-saoghal so, 's a tha r'ar toirt 'na làthair-san a chruthaich sibh, chum cunntas a thoirt 'n ur n-uile ghniomharraibh? 'S tric le càileigin de mhi-shuaimhneas agus de dh' aobhar nàire, bhi'n co-chuideachda sealladh cùil air ar caithe-beatha. Ge d' a tha chùis sin, do'n mhath agus do'n olc calg-dhireach 'an aghaidh a chèile; gidheadh, do na h-uile dhaoinibh, tha è toirt mòran uilc gu'n cuimhne, agus mòran d'an ùin' air a mi-bhuileachadh. Tha tuill' is a chòir de shamhladh

aige ri fear-turais, a ghabhas o bheinn àrd, sealladh air tir neo-àitichte, tre'n d'imich è, far am bheil fraoch agus mointeach a' deanamh suas a chuid is pailte de'n t-sealladh; air a bhreacadh 'an so 's 'an sud, le h-earrainn bhig, a tha gu neo-iomlan air àiteachadh.

Pillibh mata, ur smuainte chum na doigh cheirt air ur sìth a dheanamh ri Dia trid Iosa Criosd; agus asluichibh o ghràs Dhe, an *cridhe nuadh*, agus an *spiorad ceart* sin, a dh' ullaicheas sibh air son saoghail is fearr. Builichibh na h-uairean sin, a tha 'n dràsta diomhanach o ghnothaichibh agus o chùram an t'saoghail, ann an cràbhadh agus ri ùrnuigh. Biodh ur n-aigne an còmhnuidh a measg chuspairean diadhaidh agus neo-bhàsmhor. Gu tosdach smaointeachail beachd-smuaintichibh, a'g imeachd mar g'am b'ann air tràigh a chuain mhòir sin, air a bheil sibh an ùine ghearr ri dol a sheoladh. Cruinnichibh r'a chèile gach ni bu chòir ur rèiteachadh ris an t-saoghal so fhàgail; agus a dh'fhaodas còmhnadh a dheanamh ruibh chum dol gu tul-chuiseach ciatach roi' n deuchainn mu dheire de'n bheatha so. Gu minig cuiribh suas ur buidheachais do Dhia, air son a chùraim àthaireil leis an do stiuir è sibh trid ur turais fhada roi'n bheatha so. Gu tric cluinnear ur n-ùrnuighean, chum's na tha roimhibh d'ur cuairt, nach fàg 's nach trèig è sibh; 's an uair a theid sibh a stigh do *ghleann sgàil' a bhàis*, gu'n cum è suas sibh *le bhata*, agus gun dìon è sibh

*le shlàit.* A measg an ion-samhuil sin de smuainte agus de dh' iomaguin, faigheadh sean aois sibh ri saothair; g'ar cuir fein gu crionna tràthail air leth o bhuaireis na beatha so, a 'cuir romhaibh le'r deagh chomhairlibh, an t-àl a tha 'g èiridh suas, a dheanamh glic deagh-bheusach; a' gabhail sealladh cùil dùrachdach d'ar beatha fein; agus le h-aithreachas agus cràbhadh, sibh fein ullachadh fa chomhair beatha is fearr; agus le suidheachadh inntinn, iriosail agus dhuineil, a bhi feitheamh na h-uaire sin, a tha nis, a thaobh nàduir, dlù dhuibh.

III. Tha sinn a nis ris na sòlais a bhuineas do shean aois a chuir an cèill, 'n uair *a gheibhear* mar so *iad ann an slighe an ionracàis.*

'S eigin domh an cuir an cèill le thoirt fa'near, Nach 'eil aon ni is riasonda ann fein, na giulan gu foighidneach le laigsinnibh Nàduir, a tha teachd oirn le mòran aois fhaghail. Bha fios aguibh roi-laimh ciod ris am b'ion fiuthair a bhi aguibh, 'n-uair a bha choilion Samhradh agus Geamhradh a' dol thairis oirbh. Cha d' thainig sean aois, idir gun fhios duibh, 's cha mhò a chuireadh oirbh a dh' aindeoin i. 'S minig agus 's dùrachdach a ghuidh sibh *beatha fhada, agus, mòran laithean fhaicinn.* 'S an uair a fhuair sibh ur guidhe, am bheil leith-sgeul math aguibh gu gearan a dheanamh, air son a bhi fulang an ni sin a thaobh co'-dhealbhadh ar bith a dh' feumas tighinn air gach aon neach? An robh sibh ann am

barail air ur sonsa, gun atharraicheadh am Freasdal a riaghailt shuidhichte? Air feadh an iomlain de'n t-saoghal luis-bheo, mhothachail, agus riasonda, ge b'e ni tha teachd air aghaidh gu làn-fhàs, no abuchadh, co luath 's a theid è seacha sin, tha è tòiseachadh ri searga. Tha è co nàdurra do shean aois a bhi breòite, 's a tha è do'n choimhlein lùbadh fo'n dèis abuich, no do'n duilleig fhogharaidh a dath a mhùghadh. Do'n reachd so strìochd gach neach a thainig roimhibh; agus 's eigin do gach neach a thig 'n ur diaigh gèilleadh dha mar an ceudna. 'An diaigh dhoibh fàs car tamuill, 's fheudar dhoibh crìona, cosmhuil ruibhse, an uair a thig an t-àm orra, agus aomadh fo thrumadas sean aois.

Re ar n-ùine sa bheatha so, tha chuid is rofheumaile a dheanamh suas ar sonas no ar mishuaimhneas 'n ar n-uchd fein. Bithidh gach àm de'n bheatha mi-shuaimhneach dhoibh-san, aig nach 'eil culai-cho'-fhurtachd 'n an inntinn fein. Ge do choimheadadh tu iad, nam b'urrainear, o gach laigsinn cuirp; builich orra, nam bu chomasach è, a bhi do ghnàth òg; gidheadh bhiodh iad neo-thoilichte, agus truagh, le cìocrais an antograi'ibh. Cha'n ìoghnadh ged a tha an samhuil sin de mhuinntir frionasach agus gearanach 'nan sean aois. 'S neo-chothromach a tha iad a' cuir as leth àm am beatha, an truaighe sin, a tha 'n lochdan agus an amaideachd fein a' fàgail mishuaimhneach gach aon àm de'n bheatha. Am

feadh nach 'eil daoine math mi-shuaimhneach ann an àm air bith de'n bheatha, a chionn gu bheil iad a' tarruing am prìomh shonas, o aobhair nach 'eil 'an taing aois no aimsir. Cha'n'eil gliocas, cràbhadh, agus subhailc a' fàs sean maille ri 'r corpaibh. Cha'n'eil iad a' fulang laigsinn air bith air son lionmhoireachd an laithean. 'S ann dhoibh-san a mhàin a bhuineas òige gun atharrachadh gun chaochladh. *Iadsan a shuidhichear 'an tigh an Tighearna, thig iad fo bhlàth ann an cùirtibh ar Dè-ne. Fathast nan sean aois bheir iad a mach toradh ; sultmhor agus ùr bithidh iad.* Salm. xcii. 13. 14.

Cha choird ruibh moran de na sòlais a b'àbhuist taitneadh ruibh. Cha'n'eil ceutfaidhean a mhothachaidh cho grad 'sa b' àbhuist doibh a bhi ; agus tha ur laithean ni's fadalaiche leibh. Ach ma dh' fhàg sibh àm an t-subhachais, tha sibh, 'na èirig, a' mealtuinn àm suaimhnis agus fois. Ma tha sibh 'nar coigrich air togarraichead mealtuinn, tha sibh, anns a cheart àm, saor o chràdh dian thogadh air a mhealladh. 'S ioma saothair, 's ioma buaireas, co math agus diomhanas a tha 'n co'-lorg na beatha neo-fhoisnich sin anns a bheil òigridh an t-saoghail a' gluasad. A measg na dian charraid, agus, a thaobh coslais, ioma sòlas, air son a bheil farmad aguibhse riu, 's minig a tha iad mothachail air an truaighe fein, agus a tha iad le mòr-fhadal a' guidhe gun ruigeadh iad gu ionad na sàmhchair agus na fois a tha sibhs' a sealbh-

achadh. Oir, air gach taobh de beatha dhaoinibh, tha'n sonas air a roinn ni's cothromaiche, na shaoilear an toiseach; agus ma tha sean aois a' tilge cuid de dh' amhghair ùr anns na sgàlain, tha i lughdachadh a chudthrom air an taobh eile. 'S iomad an-togradh, a bha roimh so a'cuir dragh oirbh, a tha nis air cìosnachadh. 'S ioma co'-stri, a dh' fhàg ur laithean, gu tric mi-shuaimhneach, a tha nis air teachd gu'n ceann. 'S ioma triobluid a bha roimh so a' brise ur cridhe le dian chràdh, a tha nis air a mhaothachadh gu caomh thogradh, le bhi cuimhneachadh an àmhghair a chaidh seachad. Ann an toiseach na beatha bha ioma fàth air bhi fo eagal ciod a dh' fhaodadh tachairt m' an tigeadh a crioch. Cha robh ur tearuinteachd uair air bith gun bhi fo iomaguin. Bha ur dòchais gu tric air an lughducha le h-iomaguin agus eagail. Air dhuibh a nis ur cuairt de shaothair agus de chunnart a ruith, bu chòir d' ar cùram dol an lughad. Air dhuibh a bhi ullamh gu dol a steach do'n chaladh, faodaidh sibh amharc 'n ur diaigh, mar o ionad tearuinte, air na cunnairtas an d'thainig sibh, air na tonnaibhleis an robh sibh air ur gluasad, agus air a mhor-bhuith-eann a tha fhathast air an sàruchadh a' cruaidh spairn ris an doininn.

Ma ruith sibhs' ur cuairt ann an ionracas agus ann an urram, tha meas dligheach dhuibh fhaotainn, agus gheibh sibh è gu bitheanta. Oir 's gann a bheirear eas-urram do'n aois, uair air

bith, m'ar dean i i fein taireil le cionta no le amaideachd. Ged a tha iomadai bhliadhnuichean, a' snaitheadh air falbh dreach agus eireachdas a chuirp, cha'n'eil sean aois a' call ga maise, nach 'eil i a' faotainn ann an urram. Tha 'n t-urram, mar thugadh fainear, a tha 'n ceann liath a' faghail, a' cuir an comas na h-aoise àite ro mheasail a ghleidheadh ann am measg dhaoinibh. Tha iad co fada o bhi neo-luachmhor san t-saoghal, 's gu bheil teaghluichean air fuireach cuideachd le'n ùghadarras, agus cuideachdan a bha cleachdte ri bhi air an riaghladh le'n comhairlibh, a' gearan gu'n d'fhuiling iad tuille callduich le iadsan a dhol a dhìth orra, no leis a mhuinntir a b' òige agus bu bheothaile nam measg. Do shoirbheachadh de gach seorsa, tha 'n ceann a tha seoladh, co feumail ris an laimh a tha 'g oibreachadh. Bu diomhain, agus iomad uair cunnartach, oirpean na h-òige, m'ar biodh iad air an stiuradh le crionnachd nan aosmhor. *Agus thuirt mi labhradh laithean, agus teagaisgeadh lionmhoireachd bhliadhnacha gliocas* Job. 32. 7. *An làthair a chinn léith èiridh tu suas, agus bheir thu onoir do ghnùis an aosda, agus bithidh eagal do Dhe ort.* Lebh. xix. 32.

Ge d' a tha ann an sean aois, àireamh ur sòlais ni's lugha na bu gnà leo; gidheadh dh' fhuirich a lathair aguibh ioma ni a tha ro thaitneach do nàdur dhaoinibh. Cha'n 'eil sùgradh stuama air a chuir as le sean aois. Tha caomh shòlais teagh-

luich, a' deanmah fhathast a chridhe suilbhearr-adh. Tha toil-inntinn conaltraidh, agus co-chomunn combanais, a' buanachadh mar bha iad. Cha'n 'eil miann gu eolas fhaghail, air a lughdachadh le laigsinn a chuirp; agus tha'n t-socair a th' aig sean aois, a' toirt ioma cothrom dhoibh air a chiocras sin a shàsuchadh. Tha ur cumhachd a thoirt fainear, agus a smaoineachadh, air a mheudachadh co mòr, le eolas fad air an t-saoghal, a cuir 'n ur comas, leis fein, ioma smaoineachadh feumail a dheanamh. A dheanamh ath-smaoineachadh air na caochlai'ibh eagsamhuil a thachair r'ar linn fein; a choimeas an àm a chaidh seachad ris an àm so; lamh an Fhreasdail a lorgachadh anns gach ni a thachair dhuibh n-ur crannchur fein; beachd-smaoineachadh le suil fhurachair air coslais ùr 'an diaigh a chèile a chuir an saoghal air m'an cuairt duibh, 'na riaghladh, ann am foghlum, ann am barailibh, ann an gnàthannaibh, agus ann an caithe-beatha; 's nithe iad sin a tha sòlasach do'n inntinn co math agus tarbhach.

An uair a tha sibh g'ar cleachda fein air an doigh sin, theagamh gu bheil sibh air ur cuairteachadh le'r teaglaichibh, a tha toirt meas agus urram dhuibh; tha sibh measail aig ur càirdibh; tha ur cliu air a stèigheachadh; cha ruig tuaileas, agus *co'-stri theangadh oirbh;* agus o'n a tha sibh saor o chùram buaireasach, faodaidh sibh aire dhùrachdach a thoirt de na nithibh a buineas d'ur slainte shiorruidh. Air son an samhuil sin de

shòlais, nach mòr an t-aobhar a th' aguibh bhi taingeil do'n Uile-chumhachdach? Nach 'eil iad nan aobhair misnich dhuibh, a chuid eile d'ur laithean a chuir seachad, le bhi lan-striochdta do thoil De, agus ann an sìth; a' cuir romhaibh èiridh, 'an àm iomchuidh, mar aoidhibh toilichte, o'n chuirm a chuireadh romhaibh; agus moladh agus buidheachas a thoirt do Mhaisghstir na cuirme, an uair a dh' fhalbhas sibh? *Do dhuin' a tha math 'na shealladh,* co dhiubh tha è sean na òg, *tha Dia a' toirt gliocais, agus eolais agus gàirdeachais.* Do gach àm de'n bheatha, dh' ullaich a chaomh fhreasdal an sòlais fein, am feadh a dh' òrduich a ghliocas an deuchainnean sonruichte dhoibh cuideachd. Cha'n 'eil aois air bith air òrduchadh gu fior-mhi-shuaimhneas; mar teann sinn ri foirneart a dheanamh air Nàdur, le iarruidh sòlais na darna h-aois a thoirt a dh' aindeoin, o'n aois eile; agus a chruinneachadh, ann an Geamhradh na beatha, na luis sin, bu chòir teachd fo bhlàth, a mhàin 'na Samhradh no na h-Earrach.

Ach theagamh gun abrar, Gun tug mi fainear sean aois anns an t-seadh is taitniche agus is cliuitiche; mu bheil na ceudfai'ean gu mòr air fàillneadh, agus m'an do leag easlainte no àmhghar an tuille trom air uallach sean aois. Gabhamaid uime sin beachd-shealladh air sean aois, air a cuairteachadh le triobluidibh agus le àmhghairibh. Smaoinichimid gu bheil i air ruigheachd gu ceann a h-uidhe, air a claoidh le laigsinn, le

easlainte agus bròn. Gidheadh tha'n sòlas so aice, nach fada gus am bi *iadsan a tha sgìth aig fois.* Air dhuibh dol tre a choilion deuchainn 's a bheatha so, faodaidh sibh a nis, an uair a tha crioch ur cuairt cho fagus duibh, gun mhòran mi-fhoighidin, giulan leis na cruaidh-chais 'na h-uidhe mu dheire. O ghealluibh luachmhor an t-soisgeil, agus o làthaireachd ghràsmhor Dhè, cha'n urrainn triobluidean sean aois ur cumail. Ge d' a robh *ur cridhe a' teannadh ri fàillne, agus ur feoil ri teireachduin,* tha Aon ann is urrainn a bhi *'na neart d' ur cridhe, agus* na *chuibhrionn duibh am feasd. Eadhon gu 'r sean aois, agus gu'r falt liath, is mise fein an ti a ghiulaineas sibh : is mi a rinn, agus giulainidh mi ; iomchair-idh mi, agus tearnaidh mi* Isa. xlvi. 4. *Fàg do dhìlleachdain, gleidhidh mise beo iad ; agus cuir-eadh do bhantraichean an dòchas annamsa,* Ier. xlix. 11.

Gun ag air bith tha àm sonruicht' ann, anns am bu chòir a bhi sàitheach de'n bheatha, mar de gach aon ni eile ; agus am bu chòir amharc air a bhàs, mar ur fuasgladh trocàireach o chomh-ràg fhada *na beatha so. Thig thu ann an lan aois chum na h-uaighe, mar adag arbhair a chuirear a stigh 'na h-am* Iob. v 26 ; 's è so crioch nàdurra na beatha shaoghalta. Ann am measg iomadai àmhghair, cha bu chòir dhuinn a bhi ro-dhèigheil air ar beatha a mhairsinn th' ar an àm ghnàth-aichte. Am bheil è ion-mhiannuichte : ghuidhe

buanachadh fad an crochadh air beul na h-uaighe, an diaigh gach ceangal a bha g'ur cuibhreachadh ris a bheatha a bhi air am fuasgladh ; 's a bhi air ur fàgail 'n ur n-aonaranaich bhochda, ann am measg ginealach ùr, is gann a dh'aithneas sibh a h-aon diubh ? Tha bhi cuimhneachadh air na càirdean a dh' fhalbh air thoiseach oirbh, a' toirt rabhaidh gur mithich dhuibhse bhi triall. Tha Nàdur agus Freasdal a'g iarruidh oirbh bhi air ur *cruinneachadh chum ur n-athraichibh.* Tha tuigse nâduir a'g innseadh dhuibh, amhuil mar rinn na h-aithrichean a thainig roimhibh ionad fhàgail aguibhse, gu bheil è cheart cho iomchuidh gum fàg sibhs' ur n-ionad fein acasan a tha 'g èiridh suas 'n ur n-àite ; muinntir a lionas iad car tamuill le 'n deanadais, agus le 'm fulangais, le 'n subhailcibh agus le 'n lochdaibh ; agus an sin, 'nan àm fein, triallaidh iad chum mòr bhuidheann dhi-chuimhnichte nan lìnnean a thainig romhainn.

Mar faoidte amharc air a bhàs air aon dòigh ach mar cho'-dhuna na beatha, bu mhuladach an t-ionad è. 'S è cuir gu tur as d' ar bith, ni air nach urrainn daoine smuaineachadh, anns na cruaidh-chais is mò anns am bi iad, gun a bhi fo mhòr dhuilichin. Ach gu ma beannuichte gun robh Dia ! Tha dòchais gu mòr ni 's sòlasaiche na sin, aig na h-aosmhoir, a chaith am beatha gu cràbhach diadhaidh. Dhoibh-san cha 'n 'eil am bàs, na ghnothach gu cuir as doibh gu

tur, ach ath-nuadhachadh beo thogradh ; a chuir air imirich *o thigh talmhuidh a phàilliuin so, chum an tighe nach d' rinneadh le lamhaibh, bith-bhuan air neamh. Air dhoibh an cath math a chur ; air dhoibh an cuairt a chriochnachadh, agus an creidimh a ghleidheadh ; tha air a thasguidh suas f'an comhair coron fireantachd.* Cha 'n è a mhain gun tug Slanuigh'ear an t-saoghail, *neo-bhàsmhoireachd gu solas*, ach chuir sè è far am faod iad dòchas a bhi aca ris, agus muinighinn a dheanamh as. Le dìoladh a thoirt arson an ciontai, dh' ullaich è 'n t-slighe dhoibh an *taobh a stigh de'n bhrat-roinn ;* agus rinn è cinnteach dhoibh, sealbh air *oighreachd, neo-thruaillidh, agus fìor-ghlan, a tha air a coimhead air neamh.*—'S amhuil sin na dòchais agus na fiuthair a tha fògradh air falbh bròn na h-aoise, agus a tha toirt buaidh air eagal a bhàis. 'S iad creideamh agus cràbhadh na h-aon nithe a tha comasach air an nàdur dhaonna a chumail suas 'na teanntachd is mo. An diaigh dhoibh ar stiuradh tre dheuchainnibh eagsamhail na beatha, tha iad g'ar cumail cuas air a cheann ma dheireadh am measg ablach a bhothainn so ; agus an uair a bhios *an snathainn airgid ullamh gu bhi air fhuasgladh, agus am bruthar an cupan òir ; agus am brisear a chuinneag aig an tobar, agus an roth aig an tiobairt ; tha iad a toirt misnich dhuinn gu radh, O bhàis ! c'ait' am bheil do ghath ? O uaigh ! c'ait' a bheil do bhuaidh ?*

# SEARMOIN IX.

## MU NA H-AOBHAIR CHUM BUANACHADH ANN AN SUBHAILC.

GAL. VI. 9

*Agus na sgithicheamaid do mhaith a dheanamh: oir ann an àm iomchuidh buainidh sinn mar fannaich sinn.*

'S E bhi neo-thoilichte an t-olc is ro-choicthionn a tha cuir dragh air beatha duine. 'S galar è a tha, anns gach àit', a faighinn culai-bheathachaidh; oir mar 'eil fior-chruaidh-chais a' teachd air, tha e baralucha gu bheil, le seors' eil' a ghabhail 'n an riochd. Tha è tionnda nithe maithe na beatha, a bha iad rè fad a' sealbhachadh, gu bhi 'n an aobhar fuath dhoibh. Tha è toirt oirn gearan a dheanamh, ann am meadhon sonais; agus a' toirt oirn fàs sgìth de shàmhchair a chionn gu bheil è riaghailteach. Cha 'n iongantach, ma ta, ge d' a gheibheadh an ndàur

neo-fhoisneach agus neo-thoilichte sin, a tha truailleadh gach sonas saoghalta, an rathad air uairibh do dh' ionad còmhnuidh na subhailc agus na deagh-bheus. Tha'm fàillne fein ann an daoine math; agus tha 'n claon-thogradh, a tha buailleach do nàdur an duine, a tha ullamh gu thoirt oirn fàs sgìth de gach ni eile, fàs *sgìth* mar an ceudna, *ann an deanamh math.*

Smaoinicheamaid cùis, nach 'eil, faodaidh è bith, a' tachairt neo-bhitheant' anns a bheatha so. Baralaichibh duine aig an robh mor-roinn ris an t saoghal, a bhi lan-chinnteach nach 'eil ann ach diomhanas. Chunnaic è gun robh a dhòchais bu taitniche mealltach. Mhothaich è gun robh a shòlais bu mhò cuir am fiachaibh, neo-thaitneach. Uime sin tha è cuir roimhe, a shonas a shocrachadh ann an subhailc; agus gu cùl a chuir ris gach buaireadh chum buannachd, gu dlu-leantuinn ris gach ni a tha ceart agus urramach na chaithe-beatha. Tha è fàs eolach air diadhachd. Tha è le fior-dhùrachd, a' coilionadh a dhleasnais chràbhaich. Tha è cuir roimh riaghailt shuidhicht agus fheumail na chaithe-beatha; agus tha è re tamuill, a' dol air aghaidh le suilbhearachd agus le tlachd anns an staid ath-leasaichte so. Ach, a chuid a chuid, tha aobhar mi-mhisnich ag èiridh suas. Tha 'n t-sìth a bha fiuthair aig a mhealtuinn, air a bacadh, an darna cuid le fhàillnibh fein, no le cionta hdaoin' eile. Tha an-tograidh, air nach d' thug-

adh lan-bhuaidh, a'stri r'an toileachadh gnàthaicht' fhaotainn. Tha è air uairibh goirid air an toil-inntinn a bha fiuthair aige ri fhaighinn ann an cràbhadh ; agus tha'n t-ana-ceartas a tha è faghail o'n t saoghal, gu minig ga fhàgail crosda, frionasach, agus neo-thaitneach. Tha càirdean mi-thaingeil ; tha eascairdean a' cleth na firinn ; tha luchd co'-roinn a' toirt a chuir as : Agus tha è teannadh ri càileigin de na triobluidibh a tha teachd na charamh a chuir as leth subhailc.——An è so an duais a th' agam, bithidh è ullamh gu ràdh, air son seirbheis a thoirt do m' Dhia, agus cùl a chuir ri sòlais a pheacaidh ? *Gu deimhin. 's ann an diomhain a ghlan mi mo chridhe, agus a nigh mi mo lamhan ann an neo-chiontas. Feuch tha è soirbheachadh leis an aingidh 's an t-saoghal, agus tha mis air mo bhualadh air feadh an latha agus air mo smachduchadh gach maduinn.*

'Sann ris gach neach a tha air an doigh so, agus riusan uile a tha 'n cunnart a bhi smaoinachadh air a mhodh so, a tha mi 's an àm so a' labhairt. Mar fhreagradh d'an gearain, tha mi cuir romham a nochda, Nach 'eil è comasach dhoibh ann an aon chor is urrainn doibh a thaghadh air thalamh, le aon riaghailt air an giulan is urrainn iad a chuir rompa, dol as o bhi neo-thoilichte, agus o bhi air am mealladh ; gur h-ann ann am beatha dheagh-bheusaich is dòcha ni's lugha de mhi-thoilinntinn agus de mhealladh

a thighinn 'n an caramh, seach le giulan ciont-ach; sealbhaichidh iad ioma buaidh agus sochair is fearr, agus bithidh iad cinnteach as an làn-dhuais air a cheann mu dheireadh. O na h-aobhair sin, bheir mi oirp air a dheanamh soilleir nach 'eil leith-sgeul ceart air bith againn gu bhi *sgìth de mhath a dheanamh*; agus 'n uair a bheir sinn fainear caithe-beatha shaoghalta, gur i bea-tha dheagh-bheusaich an roghain is fearr do dhuine.

I. Tha bhi neo-thoilichte agus bhi air am mealladh, neo-sgarthail, ann a bheag no mhor, ris gach cor air thalamh. Nam biodh è 'n comas an t-saoghail, iadsan a tha'g an dlu-cheangal fein ris, a dheanamh toilichte agus sonadh, dh' fhaod-adh sibh an sin, tha mi 'g aideacha, càileigin de dh' aobhar a bhi agaibh chum gearan a dhean-amh, nam b'è 's gun tuigeadh sibh bhi air chumhnanta bu mheas' ann an seirbhis Dè. Ach tha chùis co fad o bhi mar sin, 's a measg na mòr mhuinntir a tha gan toirt fein thairis do shonas saoghalta, nach faigh sibh aon neach a ràinig gu h-iomlan air a rùn. Rannsuichibh staid a bhochd agus a bheartaich, an sunntach agus an dùrach-dach, luchd ghnothaichean agus muinntir thoil-inntinn, agus chi sibh gu bheil iad uile 'an tòir air ni èigin a tha gan di, no ann an cuir cruaidh-chas eigin as an caramh. Cha 'n 'eil duin' air bith lan-thoilichte leis mar tha è. Tha ionad falamh anns gach àite; tha mar is trice, eadhon

anns a bheatha is mò soirbheachadh, càileigin de thriobluid innte. Tha easan a tha 'n sàs 'an gnothaichibh, a' gabhail farmaid ris-san a tha na thàmh. Easan a tha na thàmh, bu mhath leis a bhi deanannaich. 'N uair a bhios sinn gun phòsadh, tha farmad againn ri toilinntinn teaghluich. 'N uair a bhios sinn pòsda, tha sinn fo mhi-ghean le cùram teaghluich. Ann an staid neo-chunnartaich, tha è deacair leinn nach 'eil fàth againn air ar cruadal a dhearbhadh. Ann am beatha chunnartaich, tha sinn fo bhròn nach 'eil ar cor tearuinte. Tha è 'n dàn do'n duine gun bhi uair air bith saor o thriobluid èigin. Tha è 's an àm an staid fògraidh agus fo dhimeas. Tha na cuspairean a tha m'an cuairt da ni's isle na è fein. Bhreac Dia iad uile le diomhanas, chum 's gu'm mothaicheadh è nach b'è so a shuaimhneas; nach 'eil è 'n so na ionad ceart, 's nach d'ràinig è fhathast fhior-dhachaidh.

Uime sin, ma tha fiuthair agad ri ruigheachd air staid a bhios saor o gach mi-shuaimhneas, tha thu an tòir air sgàile; tha thu meudachadh diomhanas agus buaireas na beatha le bhi a dian-ruagadh ni co faoin. Ma tha thu gearan air subhailc, a chionn gu bheil i buailteach do chàileigin de'n mhi-thoileachadh sin a gheibhear anns gach staid eile, tha do ghearan neo-stèigheil. Tha thu 'g iarruidh saorsa o olc, nach buin do chrannchur duine. Deanaibh sibh fein toilichte le'r cor; agus an àite bhi 'g amharc air

son sonas iomlan 's a bheatha so, gabhaibh gu toileach ris an staid anns an lugha bheil de mhi-thoil-inntinn.

II. Ge nach 'eil staid air bith sa bheatha so saor o mhi-shuaimhneas, tha fios agam gu bheil am mi-shaimhneas a bhuineas do bheatha chiontaich gu mor ni 's mò, no a bhuineas do bheatha dheagh-bheusaich.

Ma tha thu sgìth le saothair deagh-bheus, bi cinnteach ge b'è uair a dh' fheuchas tu ris an t-saoghal agus ri slighe na h-aingi'eachd, gu 'n cuir è uallach gu mor ni 's truime ort. 'S è amhàin taóbh a muigh beatha mhi-bheusaich, a tha sgiamhach agus taitneach. Tha saothair, triobluid, agus bròn marbhtach am falach fo'n leth a stigh. Oir tha dubhailc a' truailleadh sonas saoghalta na cheud-fhàs, le mi-riaghailt a thoirt a stigh do'n chridhe. Na h-an-tograidh sin a tha è gabhail os laimh a thoileachadh, cha 'n 'eil è ach gan riaruchadh le toileachas ro-neo-iomlan; agus leis a sin gan neartuchadh air a cheann mu dheire gu bhi gnà-chlaoidh na h-aitim neo-shonadh a tha gan iomchar.

'S mearachd rò-mhor a bhi ann am barail, gu bheil cràdh fein-àicheadh air á chuibhreachadh ri subhailc a mhàin. 'S eigin dha-san a tha leantuinn an t-saoghail, co math ris-san a tha leantuinn Chriosd, *a chrann-ceusaidh a thogail;* agus gu cinnteach 's ann air fear an t-saoghail is truim an eallach. Tha dubhailc a' ceadach-

adh srian a leige le'r n-uile an-tograi'bh; agus far a bheil gach aon ag iarruidh murrachais, 's neo-chomasach an t-iomlan a thoileachadh. 'S ann a mhàin air costus an ana-mhiann a tha co'-strì ris, a dh'fhaodar an t-ana-miann a tha buadhachadh a shàsuchadh. Cha 'n 'eil claoidh air bith a tha subhailc a'g iarruidh, ni 's goirte na iad sin a tha sannt a' leagadh air spèis do shuaimhneas, deigh air buannachd, agus mòr-chion air faoineachd. Buinidh fein-àicheadh, uime sin, do dhubhailc co math agus do shubhailc; ach leis an eadar-dhealuchadh mhòr so, gu bheil na h-an-tograidh a tha subhailc a'g àithne dhuinn a chlaoidh, a' tàrmuchadh a chum an laguchadh; am feadh a tha iadsan a tha dubhailc a' toirt oirn àicheadh, a fàs ni 's laidire leatha. Tha 'n t-aon a' lughdachadh cràdh fein-àicheadh, le cìocras nan an-tograi'ean an-mhunnachadh; tha'n t-aon eile ga mheudachadh, leis na cìocrais sin a dheanamh ni 's dèine agus ni 's do-cheannsuchaidh. Ciod na h-àmhghair a dh'fhaodas tachairt ann am beatha shìochail dheagh-bheusaich, a dh'fhaodar a choimeas ris a chràdh sin a tha agartas coguis a leagadh air an aingidh; ris an irisleachadh ghoirt sin, a tha 'g èiridh o chiont' an co'-chuideachda ri dosguinn a tha gan cromadh sios do'n duslach; ris na buaireasaibh dian sin a tha 'g èiridh o nàire, agus o bhi air am mealladh, a tha air uairibh g'an co'-èigneachadh chum a bhuair-

idh is mò, agus gu fuath a thoirt d'am beatha? Cia minig, ann am meadhon nan triobluidibh cràiteach sin, anns an tug an ciontaidh iad, a mhalluchadh na bhrosnaich iad gu'n lochdan a chuir an gniomh; agus le cridhe goirt, a dh' amhairc iad air an ais air a cheud latha a dhealaich iad ri slighe an neo-chiontais!

Ach theagamh, gu bheil sibh ann am barail, nach 'eil ach ciontaich ro-ann-trom, buailteach d'a leithid sin de thruaighe; agus le bhi faicilleach 'n ar giulan gum faodar an seachnadh. Gabhuibh ma ta, dubhailc agus subhailc anns an t-seadh is ro-choitchionn. Coimeasaibh Dia agus an saoghal ri dà mhaighstir, d'an èigin duibh gèill a thoirt do dh' aon diubh; agus thugaibh an aire gu cùramach co d'an dithis is dòcha sibh a dh'fhas sgìth d'a sheirbhis an toiseach; agus is trice g'am bi aithreachas oirbh. Tha 'n saoghal na mhaighstir cruaidh, agus do-thoileachaidh. 'S è bhi striochda do sheirbhis fhada, agus fiuthair aca ri duais ga chionn nach 'eil iad a faotainn air a cheann ma dheire, gu minic cor na muinntir sin, a tha g'an toirt fein suas do'n t-saoghal. Tha iad a'g ìobradh an suaimhnis san àm, air son na tha fiuthair aca ris an diaigh laimhe. Tha iad a furan meas nan uaislean, agus ri miodal ris a mhòr-bhuitheann. Tha iad a' truailleadh an cogais, agus a' tarruing mi-mheas air an cliu: agus an diaigh an uile dhìchill, cia neo-chinnteach a tha 'n gnothach! Tha luchd-

co'-shaoithreach a' cuir crith, agus a' toirt buaidh orra. Tha 'n dream is caraiche g'am mealladh, agus tha luchd foirneart gan tilge bun os cionn. Bha deagh choslais aon uair aca; ach tha neoil gu h-obann a' cruinneachadh; tha'n speur air dubhadh; tha chùis a' caochladh; agus tha 'n saoghal iomla sin, a bha beagan roimh so, ri miodal riu, a nis gan di-chuimhneachadh gu tur.

Cha'n 'eil Dia uair air bith air a mhealladh le sheirbhisich; oir *'s leir dha an cridhe, agus tha è toirt breith a rèir na firinn.* Ach tha'n saoghal gu tric air a mhealladh leo-san a tha 'g iarruidh a dheagh-ghean; agus do thaobh sin tha è neo-chothromach an roinn a luach-saoithreach. Tha miodul a' faighinn èisdeachd o chluais nan cumh-achdach. Tha mealltoireachd a' cuir fo neo-chiontas; agus tha luchd cuir am fiachaibh agus an ladurna, a' glacadh àite mhath-an-aithrigh agus a bheusaich. 'S diomhain duit a bhi 'g iarruidh cliu o'n t-saoghal, air son do dheagh rùin. Cha'n aithne do'n t-saoghal iad; cha mhò tha sgoinn aige dhiubh. Tha è toirt breith ort a rèir do dheanadais; agus, ni's measa na sin, a reir 's mar tha soirbheachadh le d'dheanadais, nach 'eil gu tric an earbsa riut fein. Ach leis an Uile-chumhachdach, tha deagh rùin air an gabhail air son deagh dheanadais, 'n uair nach 'eil cothrom agad air an cuir an gniomh. Tha deagh oirp nan aimbeartach, air an gabhail co taitneach leis

ri gniomh fiughantach nan saibhir. Tha è meas a *bheagain a thug a bhanntrach* seachad, mar thabhartas luachmhor; agus cha bhi easan a bheir *cupan de dh' uisge fuar do aon d'a dheisgiob-ailibh,* 'n uair nach 'eil tuill' aig' a bheir è dha, *a dh' easbhuidh a luidheachd.*

Mar tha 'n saoghal neo-chothromach na bhreitheanais, 's amhuil a tha è mi-dhleasnach na dhuais. Tha ùine cuir comainean mòr as a chuimhne; agus an uair nach 'eil tuille againn r'a bhuileachadh, tha sinn air ar dearmad, agus air ar cuir a thaoibh. Bha è na ghnà fhacal le duine cumhachdach saoghalta, 'n uair a chaill è chuid 's a chliu, " Nan d' thugainn seirbheis " do Dhia, cho tairis 'sa thug mi do m' Righ, cha " tilgeadh è uaith mi ri m' shean aois." Cha 'n 'eil Dia ciontach de mhealltoireachd na de mhi-thaingealachd. Aige-san cha 'n 'eil muinntir ùr is toighiche leis, a' teachd gu breith-air-eigin a dheanamh air an àite, no gu duais a sheann luchd muinntir a thoirt air falbh. " Eadhon gu 'r sean " aois, agus gu'r falt liath, is mise fein an ti a " ghiulaineas sibh ; is mi a rinn, agus giulainidh " mi, iomchairidh mi, agus tearnaidh mi, ars' " an Tighearn Uile-chumhachdach." Isa. xivi. 4. O'n is fheudar dhuinn saoithreachadh, 'n ar dreuchdaibh fa leth, ciod an coimeas a tha eadar seirbhis a dheanamh do Dhia, agus do'n t-saoghal ? Nach mi-cheart iadsan a tha fàs ni's uaithe sgìth ann an seirbhis Dè, na dh' fhàsas

iad ann an seirbhis a mhaighstir is ro-chruaidhe agus is mi-dhiadhaidh air thalamh !

III. Tha aig subhailc mòran tuille gur còmhnadh, na th' aig an t-saoghal ; agus tha'n luidheachd a bheir i dhuinn an èirig ar n-àmhghair, mòran ni's luachmhoire. Cha 'n 'eil gnà shoirbheachadh aig aon seach a chèile. Ach fo chruaidhosgainn 'n uair a thig-iad, tha subhailc g'ar cumail suas; agus tha 'n saoghal a' leige leinn dol fodha. An uair a tha inntinn an duine mhath air a leon le triobuld, tha diadhachd a buileachadh ioc-shlaint air, agus a' toirt da cungai-leighis. Am feadh, a tha'n saoghal a lot, agus an sin gan trèigsinn. Tha è tarruing bròin ach cha'n 'eil è a' toirt sòlais. 'S ann a mhàin do dhiadhachd a bhuineas sòlas. Abair gu bheil aig subhailc ni's lugha de shochairibh o'n leth a muigh na tha aig dubhailc, gidheadh 's èigin aideachadh gu bheil sith inntinn aig subhailc ga shealbhachadh air mhodh is ro-àirde. Tha so co dearbh-chinnteach, 's gu bheil a chuid is pailte de dhaoin' aig àm èigin d' am beatha, ag amharc air an aghaidh d'a ionnsuidh, mar a chum uaigneas taitneach. An uair a chriochnaicheas iad na tha ac' an dràst' san amharc, tha iad a' gealltuinn doibh fein mòr-thoilinntinn o dhleasnais an dreuchd a chò'-lionadh gu cothromach, am measg nan sòlais stuama, a tha neo-chiontas a' ceadachadh. An ni sin mu bheil na h-uile dhaoin' a co' chòrdadh, gur è is faigs' ann an

luach, do'n ni air a bheil iads' an tòir, faodar gu ceart a mheas gur h-è is fior-luach'aire; agus faodar a bharaluchadh, mar boidh iad air an dalladh le claon-togradh èigin, gum faiceadh, agus gun gabhadh iad ris mar sin,

'S e toradh sonruichte deagh-bheus, gun toir è air priomh shonas duine, èiridh uaith fein agus o ghiulan. Tha droch dhuine gu h-iomlan air comhairl' an t-saoghail so. Tha è 'n crocha r'a dheagh-ghean, a' teachd beo le shuaimhneas; agus tha è sonadh no truagh, a reir 's mar tha soirbheachadh leis. Ach le duine diadhaidh, cha 'n 'eil soirbheachadh na ghnothaichibh sàoghalta ach mar an darna cuspair is annsa leis. 'S e a dhleasnas fein a cho'-lionadh, le treibh-dhireas agus cliu, a th' aige gu sònraicht anns an amharc. Ma chuir è gu h-iomchuidh an gniomh na bha mar fhiachaibh air a dheanamh, tha fois aig inntinn; tha è cuir a chuid eil' am buil an Fhreasdail. *Tha fhianuis air neamh, agus tha a theisteas gu h-àrd.* Lan-toilichte le gean-math Dhè, agus le teisteas deagh chogais, tha è ga thoileachadh fein, agus 's coma leis buaidh chiontach. A reir 's mar bhios na rùin sheasmhach sin a' riaghladh do chridhe, bithidh tu ni's lugha an eiseamail an t-saoghail; agus leigidh tu dhiot a bhi gearan air na tha è toirt de dh' aobhair mi-mhisnich dhuit. 'S è neo-iomlain-eachd do dheagh-bheus, is coireach ri thu *bhi fàs sgìth ann an deanamh math.* 'S ann a chionn gu

bheil do chridhe air a roinn eadar Dia agus an saoghal a tha thu co tric neo-thoilichte ; tha thu an càil deonach air do dhleasnais a cho'-lionadh, agus ann an tomhas à'g iarruidh do shonais o ni èigin a tha 'n aghaidh do dhleasnais. Oirpich a bhi ni 's suidhichte ann a d' rùn, agus ni 's riaghailtiche ann ad' chaith-beatha, agus an sin bithidh do shìth ni 's iomlaine.

Ged a shaoileas tu leis a cheud sùil a bheir thu air subhailc, gu bheil i lughdachadh do thoilinntinn, gidheadh, 'n uair a smuainticheas tu ceart air a chuis, 's ann a tha i ga mheudachadh. Ma tha i bacadh an anabharr' an cuid de thoileachadh, tha i a' meudachadh cuid eile. Cha 'n 'eil i ged bhacadh o aon ni nach 'eil an darna cuid-iongantach agus faoin, no cronail agus millteach. Ge b'è ni a tha ionmhiannuichte agus taitneach, tha i ga cheadachadh do dhaoinibh maith, co math agus do dhaoin' eile. Cha 'n è a mhàin gu bheil i gan ceadachadh, ach tha i meudachadh an taitneachd leis a bhlas mhilis sin a bheir deaghchogais do gach sòlas. Cha 'n è mhàin gu bheil i g'an àrdachadh, ach tha i a' cuir riu an toileacha sonruichte sin a tha sruthadh o bharailibh deagh-bheusach, o thograidh chràbhach, agus o dhòchais dhiadhaidh. Cia gu mòr is tàire na cùmhnantan air a' bheil am peacach air a shuidheachadh, ann am meadhon a thoileachaidh ghreadhnaich ? 'S ann de 'n t-saoghal so a

tha chrannchur-san. Cha'n'eil na nithe maith ach aon seorsa a mhàin ; cha'n'eil aon chuid eolas na deigh aige air aon ni 'n taobh thall doibh. Tha na tha easan a mealtuinn, air a stèigheachadh air bunachar gu mòr ni's lugha, na air a bheil seirbhisich Dhe. Meaduich co mòr 's a mhiannuicheas tu do thoileachadh saoghalta, gidheadh mar 'eil a bheag de 'n inntinn no de 'n chridhe ; mar 'eil a bheag de chaithe-beatha fior-ghlan, a'g inndrinn leis an toileachadh sin, agus a mùghadh na toil-inntinn, bithidh laigsinn agus neo-shunnt air a dhruim-lorg. Co aig is tric a tha thu cluinntinn gearan frionasach neo-thoilichte, no air neo-shuilbhearrachd inntinn, ach acasan is mò a tha cuir d'an earbs' an sòlas saoghalta ?

Tha dubhailc agus subhailc, nan gnàthachadh mar air gach doigh eile, calg-dhireach an aghaidh a chèile. Tha toiseach droch caithe-beatha mealltach. Tha cheud chuid de shoirbheachadh saoghalta miodalach agus taitneach; ach tha sonas a' mairsinn, a' lughdachadh taitneachd sealbhachaidh, agus a'g anmhunnachadh ciocrais. Am feadh a tha toiseach deagh-bheus fior-shaothaireachail. Ach le buanachadh ann, tha a shaothair a' lughdachadh, agus a shòlais a' meudachadh. Mar tha è teachd air aghaidh ann an cleachda bhunailtich, tha è ni's ciùine r'a ghnàthachadh, agus ni's iomlaine 'na dhuais. Ann an caithe-beatha shaoghalta, tha sinn a'faicinn ceann thall ar dòchais. Tha sinn a'faicinn crioch romhainn, air

nach urrainnn duinn dol thairis. Ach tha na th' aig subhailc anns an amharc, a sìor-fhàs, agus neo-chriochnach. " Cumaidh an t-ionracan air " aghaidh ; agus fàsaidh easan aig a bheil lamhan " glan, ni's treise agus ni's treise. Tha slighe an " ionracain mar an solus dealrach, a tha dealradh " ni's mò agus ni's mò gu ruig an latha iomlan." Tha so ga m' threoruchadh, gu thoirt fainear,

IV. An dòchas cinnteach, a tha aig daoine math air an làn-dhuais a shealbhachadh air a cheann mu dheire. Dh' oirpich mi, le aobhar no dhà, ur mi-fhoighidin a chuir an lughad, fo gach mi-mhisneach a tha ann a bhi gluasad ann an slighe subhailce. Nochd mi gur ioma sochair mhòr a tha è chean a sealbhachadh. Ach a nis, air dhuinn gach ni dhiubh sin a chuir a thaoibh ; abair nach tug subhailc sochair air bith a t-ionnsuidh, ach do chumail a dian stri ri droch shaoghal ; tha Stèigh ar Teagaisg a' cuir an cèill ni's leoir chum freagradh a thoirt air gach cunnuil, agus gach gearan a chuir 'n an tàmh ; *an àm iomchuidh buainidh sibh, mar fannuich sibh.* Cha'n è idir misneach fhaoin no gealladh neo-chinnteach, a tha air a thoirt duinn. Tha gealladh saor soilleir air a thoirt le Spiorad Dè, gum faigh cràbhadh agus subhailc, ge b'è mi-mhisneach, na ge b'è foirneart fo'm bi iad, gu cinnteach an luach-saothaireach ; ach ann an *àm iomchuidh,*'n uair a thig an t-àm a th'air òrduchadh leis an Uile-chumhachdach, gach neach nach 'eil *sgìth a dheanamh math, ge do chuir iad le deuraibh,*

*buainidh iad le gairdeachas.* Mar tha an ceudthùs mòr creidimh so, co feumail do'n nì ma bheil sinn 's an àm a' co'-riasanachadh, agus mar is è gun amharus, steigh gach diadhachd è, bithidh è iomchuidh gum beachdaich sinn air an steigh air a' bheil è air a shocrachadh. Le aire dhurachdach a thoirt, an da chuid do na dearbhannaibh a tha riason a' cuir an cèill, agus do na nithibh tha foillseachadh a nochda, mu staid luigheachd ri teachd, gabhaidh sinn doigh eifeachdach chum ar barail mu dhiadhachd a dhaighneachadh, agus cuir an aghaidh nam buaireannan sin a bhiodh ullamh gu thoirt oirn *fàs sgìth ann an deanamh math.*

Tha cheud, agus an dearbhadh is soilleireadh, a tha riasan a' toirt duinn mu dhuais ri teachd ìocadh do'n ionracan, a'g èiridh o'n roinn neochothromaich air math agus olc 'nar cor anns an àm a tha làthair. An diaigh na thuirt mi mu shòlais agus mu shochairean subhailc, 's èigin aideachadh, gu bheil sonas dhaoine math gu tric air fhàgail neo-iomlan. Tha na droch dhaoine a' mealtuinn sochairean air nach 'eil còir aca ; am feadh a tha na h-ionracain a' fulang air sgàth subhailc, agus air an claoidh le àmhghair nach do thoill iad o'n t-saoghal. Nam biodh roinn math agus uilc anns a bheatha so, gun leth-phairt air bith am faoidte ràdh, le firinn, nach robh aon chumhachd aig staid shaoghalta dhaoin' air an sonas no air an truaigh ; tha mi 'g aideachadh,

o a shamhuil sin de staid, nach èireadh aon bharail mu thimchioll duais ìocadh san ath-bheatha. Cha 'n 'eil iadsan a tha gabhail tlachd de thruaigh na beatha agus de dh' àmhghair subhailc antromachadh, a' deanamh aon fheum do'n cho'-riasanachadh 'an aobhar an Fhreasdail. Oir, ma chithear gu bheil mi-riaghailt a' buadhachadh an dràsta, faodaidh an-amharuis èiridh, gum buadhaich è am feasd. Ma tha an Ti sin a tha riaghladh an domhain, a' deanamh tur dhearmad air deagh-bheus 'an so, cha 'n ion mòran fiuthair a bhi gun toir e duais da an dèigh so. Ach tha bharail anabharra mearachdach. Cha 'n 'eil a bheatha-shaoghalta, do neach air bith a bheir fa'near a chùis gu neo-chlaon-bhreitheach, air aon doigh na staid ro-mhi-riaghailtich; ach na staid riaghailtich, air tòiseachadh, agus air a' toirt uidhe àraidh air a h-aghaidh. Tha subhailc co fad o bhi air a dearmad le Uachdaran an t-saoghail, 's gu bheil è soilleir o ioma comharradh, gu bheil i na cuspair sonruicht air a chùram. Ann an co'-dhealbhadh an nàduir dhaonna, tha stèigh air a leagadh, chum sòlas do'n ionracan, agus gu peanas a dheanamh o'n leth a stigh air an aingidh. Air feadh an iomlain de riaghladh Dhe, tha nithe chum sonais an darna h-aon, agus gu truaigh an aoin eile, a ghnà soilleir. Tha iad co dearbh shoilleir, 's gun tug na rioghachdan is fior-aineolaiche an aire dhoibh. Air feadh an domhain uile, tha iad a' creidsinn, gu bheil am Freasdal càirdeil do shubh-

ailc, agus fuathach air cionta. Gidheadh, tha na barailean sin air uairibh goirid air an rùn; agus tha an ni is caomh leis an Fhreasdal air fhàgail san àm, gun duais iomchuidh.

O a shamhuil sin de roinn neo-chothromaich air sonas, ciod a tha sinn ri smaoineachadh, ach nach 'eil san riaghailt so ach toiseach, 's nach è an t-iomlan; foillseachadh air riaghailt is mò, a tha r'a criochnachadh ann an saoghal eile? Ma tha Dia cheana air *socruchadh a righ-chathair chum breitheanais;* ma tha è gu soilleir air tòiseachadh ri duais agus peanas a thoirt seachad, ann an tomhas eigin air thalamh, cha 'n 'eil a mhiann air gnàthachadh a riaghluidh fhàgail neo-iomlan. Air dha stèigh a leagadh air son togail mhòr agus rìomhach, bheir è ann an àm iomchuidh gu crich è. Tha na tha gun chrìochnachadh anns an togail, gu soilleir a' nochdadh gu bheil togail an diaigh so san amharc. Tha an t-iomlan de'n chuid eile da oibribh air an crìochnachadh air a mhodh is iomlaine agus is riaghailtiche. Anns an t-saoghal nàdurra, tha gach ni gun anabharra gun uireasbhuidh. 'S ann a thaobh an duine a mhàin a tha sinn a toirt fainear mi-riaghailt agus fàillne. Tha è goirid air an òrdugh agus air an iomlaineachd a tha sinn a' faicinn anns a chuid eile de'n chruthachadh. Cha 'n 'eil è nochdadh, 'na staid 's an àm so, an làn shealladh air gliocas, ceartas, agus air maitheas iomlan. Ach am faod sinn a chreidsinn, fo riaghladh an Uile-chumhachd-

aich, nach cuirear na mi-riaghailtean sin gu lan-riaghailt air a cheann mu dheireadh? No, a thaobh a ghiulain r'a chreutairibh riasonda, an earrann is luachmhoire d'a oibribh, am fuilingear do leithsgeul èiridh an aghaidh iomlaineachd, agus am buanaich è gun a thoirt air falbh am feasd?

Le sinn a chreidsinn gu'm bi duais agus peanas an diaigh laimhe ann, faodar cunntas taitneach a thoirt air gach mi-riaghailt a tha 's an àm so a' tachairt air thalamh. Tha 'n Creideamh Criosd-uidh a' soilleireachadh an ceud-thoiseach, agus g'an lorguchadh gu'n crìch. Air do'n duine bhi air tuiteam o cheud staid shuaimhnich, tha è nis a' fulang deuchainn agus smachduchadh, chum ullachadh air son a staid dheireannaich. Tha ceartas Dè a' buanachadh re seal an diomhair-eachd, 's a 'ceaduchadh do dhaoin' an cuairt a ruidh gu saor 's a bheatha so, chum 's gum bi an cliu aithnichte o'n giulan. Fo mhi-mhisnich agus fo thriobluid, tha na h-ionracain a' toirt dearbh-aidh air an tairisneachd, agus a' faighinn cleachdai dheagh-bheusaich. Ach ma smaoinicheas sibh nach 'eil samhluchadh sam bith aig gnothaichibh na beatha so ri beatha eile, tha 'n t-iomlan de staid duine, cha 'n è mhàin neo-shoilleir, ach a mi-chòrdadh agus neo-fhreagarrach. Tha cumhachd a bhalbh chruthachaidh a' co'-fhreagradh d'an staid. Cha 'n eil eolas ac' air aon ni is àirde na an cor fein 's an àm. Ann an sàsuchadh an ciocrais, tha iad a' deanamh na bh' air òrduchadh

dhoibh, agus a' triall air falbh. Tha' n duine 'n a aonar a' teachd a mach a dheanamh ni gun seadh. Le cumhachd fada thairis air an doigh air a bheil è air a shuidheachadh; iomchuidh a thaobh a nàduir riasonda, air co'-ruidh na neo-bhàs-mhoireachd a ruidh, tha è air a bhacadh an tùs inndrinn air a chuairt. Tha è struigheadh a a threubhantais air nithibh a tha 'na bheachd diomhain. Tha dèigh aig air eolas air nach urrainn da ruigheachd. Tha ciocras air an diaigh sonais, nach 'eil an dàn da a mhealtuinn. Tha è faicinn, agus deacair air son cruaidh-fhortain a chrannchuir; agus gidheadh, a rèir na barail so, cha 'n 'eil seol aig air an leasuchadh.—Am bheil an Dia bith-bhuan a' gabhail tlachd na shamhuil sud de thruaighe agus de dh' amaideachd, mar tha sa bheatha so, mar biodh dàimh aca ri saoghal eile? An do ghairm è gu bith an saoghal àluinn maiseach so, 's an do sgiamhaich sè è leis na h-urrad àilleachd agus mhòrachd, 's an do chuairtich sè è le choilion lòchrann gloirmhor sa tha sinn a' faicinn san iarmailt, a mhàin chum gun èireadh lìnne dhaoine suas, a dh'fhaicinn nan nithe iongantach sin, 's an sin gu dol am feasd as an fhradharc? Leis a bheachd so air a chùis, nach bu neo-fhreagarrach an t-ionad còmhnuidh do'n duine thruagh a bha ga àiteachadh! Nach bu neo-iomchuidh tùs a bhith, agus meud cumhachd a cheudfaithean, air a chrìch bhrònaich! Nach bu chalg-dhireach, gach ni a bhuineas do chor an

duine, do ghliocas agus do dh' iomlaineachd a Chrùthai'fhir!

Tha cinnte mu àth-bheatha air buadhachadh anns gach linn agus aig gach cinneach. Cha 'n ann a dh'èirich è o fhoghlum na h-ùr-labhradh, no o eolas teallsanachd; ach o aobhar is doimhne agus is treise, eadhon o bharail nàdurra cridhe dhaoine. Uaith sin tha è coitchionn do'n fhear-fhoghuimte agus do'n aineolach; agus tha è r'a fhaotuinn san dùthaich is allmharra, co math a 's annta-san is mò eòlas. Cha 'n 'eil a bhi creidsinn gu bheil Dia ann, ni 's coitchionn air thalamh, na a bhi creidsinn gu bheil neo-bhàsmhoireachd ann. Gun amharus, bu dorcha, mi-riaghailteach a bharail a bh' aig daoine roimhe so mu thimchioll an ath-shaoghail. Gidheadh, anns an staid sin, bha sùil aca ri luigheachd, do'n mhath, agus do'n olc; agus 's anns na sòlais bu taitniche leo, a bha iad a' meas luach-saoithreach nan ionracan a cho'-sheasamh. Tha 'n co'-aontachadh coitchionn so gu soilleir a' ciallachadh gun do bhuilich Dia ceud rùn air an anam. Tha è feuchainn gu bheil an fhirinn so nàdurra do'n duine.

An uair a ghabhas sinn beachd air ar n-inntinn fein, tha sinn a'faireachduinn ioma ni a' cuir air a mhanadh gu'm bi ath-bheatha ann. Tha chuid is pailte d'ar tograidh luach'ar a'ruigheachd seach a bheatha so. Tha na sanntaich, agus na fein-àich'aich, na daoine mòr agus math, agus na h-aingidh, a' gabhail cùraim ciod a dh'èireas doibh

'an diaigh dhoibh an saoghals' fhàgail. Tha 'n togradh sin gu bhi cliuiteach, a tha 'dùsgadh suas na h-urrad de mhisnich dhaoine, gu soilleir air a bhrosnuchadh le dearbh-chinnte gu bheil an anam ri mairsinn 'an diaigh do'n chorp dol eug. Bha na h-ionracain air an cumail suas leis an dòchas so, tha na ciontaich air an cùradh, le eagal, ciod a thàrlas doibh 'an diaigh a bhàis. Tha dòchas an dàrna comuinn, agus eagal an aoin eile, a' meudachadh mar tha 'm bàs a'tarruing dlùth dhoibh. Tha 'n t-anam, 'an àm triall o'n chorp, a' mothachadh ni 's soilleire c'àit' a' bheil a thuineachas ri bhith. Tha uile oibreachadh na coguis ag èiridh o bhi 'creidsinn neo-bhàsmhoireachd. Tha 'n t-iomlan de ghiulan dhaoine ag èiridh uaithe. Bha gach reachd-thabhartair ga bharaluchadh. Tha gach creideamh air an stèigheachadh air. Tha è co ro-fheumail do riaghailt co'-chomuinn, 's nan d'thugt' air falbh è, nach biodh reachdan dhaoine comasach air cosg a' chuir air an olc, ach thigeadh dubhailcean agus mi-bheus thairis air an domhan. B' è a smaoineachadh gum biodh an creideas coitchionn agus cumhachdach so gun bhi air a stèigheachadh air firinn, a bharulachadh gun robh rùn mealltach air a ghlaodhadh ri nàdur an duine; a bharaluchadh, gu'm b' èigin da Chruthai'ear a cheilg so a' sparradh air a chridhe, chum è a cho'-fhreagradh do'n rùn m'an do chruthaicheadh è.

Ach ged a tha na h-arguin so laidir, gidheadh tha gach arguin buailteach do chunnuil. Theagamh gun robh an creideas coitchionn so, man do labhair mi, ag èiridh o thoil agus o rùn, ni 's mò na o dhearbhadh. Math a dh'fhaoidte, le sinn a cho'-riasonachadh air a chùis so o iomlaineachd Dhe, gu bheil sinn 'am barail sinn fein a bhi ni 's feumaile na tha sinn, 'an riaghailt-stiuraidh na cruinne-cè. Uaith so chi sinn am mòr-fheum a tha dhuinn san fhoillseachadh a thainig o Dhia fein, a tha buileachadh làn dearbhadh air gach ni a chuir riason àn cèill, 's a tha cuir na firinn chudhthromaich so a cumhachd an-amharus no an-earbsa.

Tha 'n doigh a ghabh an Creideamh Criosduidh chum dearbhadh a thoirt duinn air ath-bheatha, airigh air ar n-aire dhùrachdaich. Nam biodh an Soisgeul air a chuir 'an cèill, mar riaghailt Teallsanachd, a mhàin do thuigse dhaoinibh; mar d'thugadh è ach a mhàin oirp air iadsan bu gheurchùisich agus bu tuigsich a shoillseachadh, cha deanadh è ach direach an fhirinn; cha deanadh è ach fios a thoirt duinn gu'm faigheadh na h-ìonracain duais, agus gun deanta peanas air na h-aingidh an diaigh so. Bu leoir na tha air ainmeachadh san Stèigh Theagaisg; *Na sgítheamaid do mhath a dheanamh; oir ann an am iomchuidh buainidh sinn, mar fannaich sinn.* Ach cha d' fhoghainn leis an t-soisgeul beatha agus neobh smhoireachd a chuir an cèill do dhaoinibh. Bha è iomchuidh chum tairbhe a chinne-daoine

Cha 'n è a mhàin gun robh è gu bhi 'na chreideamh aig a mhuinntir thearc aig an robh fiosrachadh; ach aig a mhòr-àireamh, mar an ceudna, air an robh è ri drùghadh air an inntinn, 's a tha r'an tograidh a bheothachadh, chum gu'm biodh aig an fhiriun a cumhachd iomchuidh os an ceann. Air a shon so, cha 'n è a mhàin gu bheil è a' nochda lan chinnte m'an ath-shaoghal, ach tha è toid pearsadh àrd Ughdair ar creideamh, a' foillseachadh ioma dearbhfhiriun ma thimchioll; trid a' bheil buntainn aig ar ceudfaithean, ar smuaintean, agus aig ar tograidhean, uile ris a chuspair mhòr so.

B' è rùn aiseirigh Chriosd o'n uaigh, a bhi na dhearbhadh follaiseach, nach robh am bàs gu tur a' cuir as de'n rùn bheothail. Dh' èirich è, chum fheuchainn, gun d' thug è, 'n ar n-ainmne, buaidh air a bhàs, agus gu'm b'easan *ceud thoradh na muinntir a choidil.*. Cha 'n è a mhàin gun d' èirich è o'n uaigh, ach trid a dhol suas gu neamh air doigh fhollaisich, 'an la hair a choilion fiannis, thug è sealladh soilleir air an doigh air an d' fhàg è 'n saoghal so do na h-ionadaibh neamhuidh. Tha na tha è nis a' deanamh san ionad sin, air a chuir gu soilleir an cèill. "Mar "ar roimh-ruith-fhear, chaidh è a steach do'n "taobh a stigh de'n bhrat-roinn. Tha è ga "nochda 'an lathair Dhè air ar soinne. Tha è "deanamh gnà eadar-ghuidhe air son a shluaigh. "Tha mi dol," a deir è, "chum m' Athar fein,

" agus 'ur n-Atharsa, chum mo Dhè fein agus 'ur " Dè-se. Ann an tigh m' Athars' tha iomad " àite còmhnuidh. Tha mi dol a dh' ullachadh " àite dhuibh. Thig mi a rìs, agus gabhaidh mi " sibh a m' ionnsuidh fein, chum far am bheil " mise, gu'm bi sibhse mar an ceudna." Tha a theachd a rìs gu soilleir air a roi'-innseadh. Tha Fuaim na trompaid dheireannnaich, aiseirigh nam marbh, teachd a Bhreitheamh, agus an dùrachd leis an cuir è eadar-dhealachadh eadar am math agus an t-olc, gu soilleir air an cuir 'an cèill. Tha na ceart bhriathran leis an d' thoir è bhreth dheireannach a mach, air an aithris nar n-èisdeachd; " Thigibhs', a ta beannuichte le " m' Athairse! sealbhaichibh an rioghachd a " dh' ullaicheadh dhuibh o leagadh stèigh an " domhain." An sin bithidh na daoine naomha agus firinneach " air an togail suas anns na " neulaibh, an còdhail an Tighearna san athar." Thèid iad a steach maille ris do " bhaile an Dè " bheo." Gabhaidh iad sealbh air " talamh " nuadh agus air neamhuibh nuadh, far am bheil " fireantachd a' gabhail còmhnuidh. Tiorm-" aichidh Dia gach deur o'n suilibh. Chi iad a " ghnùis 'am fireantachd, agus bithidh iad toil-" ichte le choslas am feasd."———Le'n samhuil sin de dhearbh-fhirinnibh a chuir an cèill, tha 'n Soisgeul ann an tomhas àraidh gar tàladh ris an ath-bheatha. Leis an fhoillseachadh mhòr so a chàramh air dòigh co feumail ri smuaintibh

dhaoine, tha è toirt dearbhadh laidir seachad gur ann o Dhia a thainig è.

A nis, leis an iomlan a thoirt fainear, co ac' a chuireas sibh 'ur comhairle r'ar riasun fein, na a dh' èisdeas sibh ris na tha foillseachadh a nochda, chi sibh gu bheil ar n-arguin aira deanamh amach; chi sibh gu bheil beatha chràbhach, dheagh-bheusaich a criochnachadh ann an suaimhneas neo-bhàsmhor. Ciod an aon ni a bhuineas do'n bheatha so, is urrainn duibh a ràdh, gu bheil a a luach-saoithreach cinnteach? Beachdaichibh air gach taobh dhibh, agus chi sibh nach 'eil *a cho'-ruith do ghnà do'n neach is luaithe, no an cath do'n neach is treise.* Faodaidh iadsan is dìchioll-aiche, is glice, agus is mò eolas, an diaigh gach ni is urra dhoibh a dheanamh, a bhi air am mealladh; agus bhi air am fàgail gu bhi cuir-iomchair, gun do *bhuilich iad an neart air ni gun seadh.* Ach air son nan ionracan, tha *crùn na beatha air a thasguidh suas,* fa'n comhair-san. Tha'n sonas neo-chriochnach-san air ullachadh ann an innleachd bhith-bhuan an Fhreasdail, agus air a dheanamh cinnteach le saothair agus fulangais Slànuigh'ear an t-saoghail.

Leigibh dhibh, ma ta 'ur gearain neo-stèigheil an aghaidh subhailc agus diadhachd. Leigibh le muinntir an t-saoghail so bhi neo-thoilichte, agus gearanach. An àm air bith de aimsir ùr triobluid, no 'ur meallaidh, na ceadaichibh dhuibh fein a smaoineachadh, gu bheil cràbhadh agus

ìonracas gun tairbhe. Anns gach staid, tha iad a' treoruchadh gu sonas. Mar 'eil sibh san àm a' mealtuinn an làn dhuais, 's ann a chionn nach d' thàinig àm a cho'-leasachaidh fhathast. Oir, *ann an àm iomchuidh buainidh sibh.* Tha àm ann a tha iomchuidh air son luigheachd; agus tha àm deuchainn ann cuideachd. Cha bhuin è dhuibhse breth a thoirt air an àm is còir do'n darna h-aon mairsinn, no do'n aon eile tòiseachadh. Tha è air a shocrachadh le rùn glic, gidheadh neo aithnichte, an Uile-chumhachdaich. Ach, bithibh dearbh-chinnteach, Gu *bheil easan a ta ri teachd, a' teachd, agus cha dean è moille.* Thig è *an àm iomchuidh,* a chuir riaghailt iomlan air oibribh, a thoirt fois do'n aitim a bhitheas sgìth, sòlas dhoibhsan a ta fo thriobluid, agus luigheachd chothromach do na h-uile dhaoinibh. *Feuch tha 'n fhianuis dhìleas agus fhìor. ag ràdh, tha mi teachd an aithghearr, agus tha mo luach-saoithreach maille rium. Do'n ti a bhuanaicheas bheir mise r'a itheadh de chraoibh na beatha, a tha ann am meadhon phàrais Dè. Bheir mi dha reult na maidne. Ni mi è 'na phost ann am theampull. Sgeudaichear e ann an eudach geal; agus suidhe è maille riumsa, air mo rìgh-chaithir,* Foill. xxii. 12. ii. 7, 28.—iii. 12, 5, 21.

# SEARMOIN X.

## MU SHUIPEIR AN TIGHEARNA, MAR ULLACHADH FA CHOMHAIR A BHAIS.

AIR A SEARMONACHADH AIG AM COMUNAICH.

---

MATA, XXVI. 29.

*Ach a deirim ribh, Nach òl mi a so suas de thoradh so na fineamhuin, gus an là sin an òl mi e nuadh maille ribh ann an rioghachd m' Athar.*

LEIS na briathraibh sin a labhair ar Slanuigh'ear beannuichte, tha 'n Soisgeulaich a' criochnachadh a chunntais a tha è toirt mu òrduchadh Sàcramaid na Suipearach. Is òrdugh è, ge d' a tha è urramach agus measail ann fein, a tha air fhàgail ni's mò mar sin, leis na thachair r'a linn. Bhuanaich ar Tighearna, mu thimchioll thri bliadhna, na dhreuchd fhollaisich, ann an tìr Iudea. Bha a naimhdean fad na h-ùine ri furachras gamhlasach mu thimchioll; agus thainig an t-àm san robh iad ri buaidh a thoirt air. Thagh è beagan chàirdean an toiseach, a buan-

aich dìleas tairis dha anns gach caochladh a thainig air. An co'-chuideachda nan càirdean ud, bha è nis air tachairt mar an uair dheireannach, air a cheart oidhche san robh è ri bhi air a bhrath, agus air a ghlacadh. Bha dearbh-fhios aig' air gach ni a bha ri teachd air. Bha fios aige gu'm b'è so am biadh ma dheire bha è r'a ghabhail maille riu-san, a bha nan co'-luchd-saoithreach leis, 'sa bha fiosrach air uile dhoilgheis ; leis an do bhuilich è gach àm sìochail agus uaigneach a bha na bheatha. Bha è fiosrach gun robh è, 'an ùine ro-ghearr, ri bhi air a spìonadh o'n chuideachda bhig ghràdhaich so, le prasgan neo-iochd'ar ; agus gun robh è am màireach, ri bhi air a dhìte gu follaiseach, mar chiontach. Le cridhe a' leaghadh as le caomhalachd, thubhairt è ris an dà Abstol-dheug, an uair a shuidh è maille riu aig a bhòrd, " Le mòr " thogradh mhiannuich mì a' chàisg so itheadh " maille ribh roimh dhomh fulang," Luc. xxii. 15. Agus air dha è fein a thoileachadh an uair dheireannach so nan cuideachda, agus an cuimhneachan sin air a bhàs òrduchadh, a bha gu mairsinn san eagluis Chriosduidh gu deireadh an t-saoghail, ghabh è cead teo-chridheach caomhail d'a chàirdibh, 'am briathraibh an stèigh-theagaisg, " A deiream ribh, nach òl mi a so suas de " thoradh so na fìneamhuin, gus an là sin san " òl mi è nuadh maille ribh ann an rioghachd " m' Athar."

Leis mar bha na briathran sin air an labhairt le'r Slanuigh'ear, 'an dlù-bheachd air fhulangais; 'n uair bha è ga ullachadh air son a bhàis, 's ag amharc air aghaidh gu ath-chòdhail r'a chàirdibh air neamh; thugamaid, leis a bheachd so, fainear an t-sàcramaid a dh' òrduich è san àm sin, mar ullachadh fa chomhair uile fhulangais na beatha, agus gu sònruichte, mar ullachadh air son bàis. Tha è iomchuidh agus feumail, gun gabhamaid a shamhuil sin de bheachd dùrachdach air na tha sinn air an latha 'n diugh r'a chuir an gniomh. Cha'n 'eil cionfath air bith againn gu shaoilsinn gun tionndaidh è a mach na sheirbhis dhubhaich neo-shòlasaich. Tha duine glic math gu minig toileach amharc air aghaidh gu crìch a bheatha. Tha àireamh ar làithean air an socrachadh le Dia; agus 's cinnteach nach giorraichear iad, le sinn a bhi gar n-ullachadh fein fa chomhair bàis. An àite sin, sann a bheir è oirn ar làithean a chaitheadh ni's sòlasaiche, agus ni's glice. Deanamaid a nis, ma ta, mar g'am bi an uair ma dheireadh a ghabhamaid co'-pairt de'n òrdugh naomh so, a thoirt fainear cionnas a bhitheas è na impidh air ar deasachadh fa chomhair uair a bhàis.

I. Is àrd ghnàthachadh è air gach deagh rùn agus togradh, leis am bu mhiannach le duine math dol gu bàs. 'S deimhin gum bu mhath leis an saoghals' fhàgail, ann am fonn cràbhach a thaobh Dhè, agus ann an co'-chomunn agus

'an seirc le uile bhràthraibh air thalamh. Is iad sin na ceart rùin, a dhùisgeas Suipeir an Tighearn ann an cridhe gach fear co'-pairt cràbhach. Tha è 'gabhail a stigh an gniomh is àirde de chràbhadh air an urrainn do chridhe dhaoine ruigheachd. Tha è cialluchadh beo-mhothachadh air trocairibh neo-chriochnach Neamh; air an taing a dhlighear uainne do Dhia, a dh' aisig air an ais, le bàs a Mhic, sonas agus dòchais chaillte a chinne-daoine. Tha è cialluchadh, coisrigeadh an anma do Dhia; sinn fein agus gach ni a tha sinn a' sealbhachadh, a làn liuthairt thairis dhà-san; mar do'n Dia d' am bheil sinn a' toirt seirbhis, agus a' gràdhachadh; ar fear-coimhid as a' bheil ar n' earbsa. " Is ann riutsa, " O Dhè, a ta mi togail suas m' anma. Thèid " mi dh' ionnsuidh altaire Dhè, a dh' ionnsuidh " Dhè m' aoibhneis ro-mhòir. Thig mi steach " do d' thigh; sleuchdaidh mi aig do theampull " naomha, ann ad eagal, Salm xliii, 4. v. 7.

Tha na tograidh chràbhach sin do thaobh Dhè, air an àm so, gu h-iomchuidh an taice ri rùin mhathasach a thaobh dhaoine. Tha ur co'-chomunn cha'n è a mhain ri Dia, ach ri càch a chèile. Anns a ghniomh àghmhor so, tha eadar-dhealuchadh inbhe air a chuir air cùl. Tha sinn a' co'-chruinneachadh còmhladh 'am fianuis ar Slanuigh'ear, ag aideachadh gu bheil sinn uile 'n ar buill d'a theaghlach, agus 'n ar cloinn an aon Athar. Cha'n'eil fuath, falachd, co'-strigh,

no naimhdeas, air an ceadachadh gu dol air an aghaidh a dh' ionnsuidh a Bhuird naomha. Tha gach ni san ionad naomha sin a' nochda sìth, aonachd, agus gràdh. " Ma bheir thu do thabh-
" artas chum na h-altaire, agus gu'n cuimhnich
" thu an sin gu bheil ni air bith aig do bhràthair
" a' d' aghaidh ; fàg do thabhartas an sin an
" làthair na h-altaire, agus imich, agus dean rèite
" air tùs ri d' bhràthair ; agus an sin thig agus
" thoir suas do thabhartas, Mat. v. 23, 24." Ciod is ciataiche thig do dhaoinibh agus do Chriosduibh, na an samhuil sin de rùin dhiadhaidh do àrd Athair nan uile a bhi aca ; taingealachd do Fhear-saoraidh tròcaireach a chinne-daoine ; agus seirc agus mathanas do thaobh an iomlain d'am bràithribh ? Nach è so a ghnè bu mhiann le duine math a bhi aige ? gu h-àraidh nach è so an suidheachadh inntinn a bheir urram agus sìth an deireadh a làithibh ? Nach neo-shocrach, cràiteach a mhothaichear an t-àm cudthromach sin, ma bhios an inntinn iomaguineach le bhi cuimhneachadh air ciontai gun mhaitheadh, làn de fhuath, agus de ghamhlas, le cridhe a chuir cùl ri Dia, agus neo-mothachail air cràbhadh, san àm san sguabar air falbh è a' fearann nam beo ?

Smuaintichibh air an doigh air an deachaidh ar Slanuigh'ear beannuichte gu bàs, ni a bheir seirbhis an latha 'n diugh gu sonruichte 'n ar beachd. Chi sibh è, 'am meadhon a chràidh a

b' anabarraiche, gu ciùin, cuimhneachail, leis gach suidheachadh inntinn a bha fior-chràbhadh, agus àrd-fhiughantas a' dùsgadh suas. Tha sibh air tùs, ga chluintinn, a' deanamh bròin air son cor a dhùchadh mhi-fhortanaich; a rìs, 'n uair a bha è air fhastadh ris a chrann, tha è labhairt co'-fhurtachd r'a mhàthair bhrònaich; agus fa dheireadh, a' cuir suas achuingibh, air an co-measga le caomh-leisgeulaibh, as an leth-san a bha gu mi-chneasd a' dortadh fhola. 'An diaigh gach gniomh seirceil dhiubh sin, tha sibh ga fhaicinn ri aoradh cràbhach agus earbsach, a' tiomna suas a bheatha; *Athair, a ta mi tiomnaidh mo spioraid a' d' lamhaibhse.* ———Am faodar a ràdh gum bi bàs air bith neo-shonadh, ge b' è air bith co cràiteach sa bhitheas è, a bhios mar so co urramach air a ghiulan? Ciod tuille b' urrainn duinn a mhiannuchadh aig uair a bhàis, na gu'm biomaid leis an t-suidheachadh shìochail inntinn so, le ciùineachd so ar ceudfaithean, an t-àrduchadh cridhe so a thaobh Dhe, an rùn fiughantach so a thaobh dhaoine, gu 'r cead deireannach a ghabhail de'n t-saoghal?

Ma b' àill leinn uile dol eug na shamhuil so de dh' inntinn, thugamaid fainear, gur è so an t-àm g'ar n-ullachadh fa chomhair, leis an inntinn so a bhi aguinn am fad 's is beo sinn; leis na rùin agus na tograidh bu mhiann leinn a bhi aguinn aig àm ar bàis, fhaotainn, gu sonruichte o'n

chuirm naomha so. 'S diomhain duinn a shaoilsinn, 'n uair a bhios sinn a' tarruing dlù air a bhàs, gur urrainn duinn sinn fein a shocrachadh san t-suidheachadh iomchuidh inntinn is ciataiche. A' measg cruaidh-ghleachd nàduir, agus fo thròm luchd tinneis agus cràidh, cha 'n 'eil è na àm iomchuidh gu ni nach do ghnàthaicheadh a dheanamh, no tòiseachadh ri ath-leasuchadh as ùr. *Is leoir*, agus 's tuille 's a chòir, *do'n latha olc fein.* Bithidh è 'n sin tuille 's anamoch dhuinn fàs 'nar gaisgich, no 'nar naoimh, ma bha sinn tur aineolach air a chaithe-beatha a bha feumail a bhi aca roimh sin. Bithidh na rùin a b' àill leinn a nochdadh, agus a chainnt a b' àill leinn a labhairt, an aineol oirn. Bithidh iad ain-deoineach, agus nan coigrich do'n chridhe. 'S ann a mhàin a thaobh cleachdaidh a gheibhear roimh, agus ann an laithibh is fearr, a dh' fhaodas gnè chràbhach agus sheirceil fàs suas chum a leithid de neart, 's a bheir dhuinn sith agus mòrachd inntinn aig uair ar bàis. Tha cràbhadh an latha 'n diugh fior-fhreagarrach chum ruigheachd air a shamhuil sin de shuidheachadh inntinn. Leis a bheachd so, cuireamaid 'an gniomh iad; agus thugamaid oirp air a bhi aig bòrd an Tighearna, mar bu mhiann leinn a bhi 'n uair a thig teann-iartas a bhàis oirn.

II. Tha 'n t-òrdugh so feumail a dh' ullachadh fa chomhair a bhàis, le stèigh sìth-rèite ri Dia a shuidheachadh. Cha 'n è amhàin an inntinn

leis am fàg sinn an saoghal, a tha ro-chudthromach aig co'-dhunadh ar beatha, ach mar an ceudna, an cor anns am bi sinn a thaobh a Breitheamh mhòir, 'an làthair a' bheil sinn 'an ùine ghearr ri seasamh. Tha 'm beachd so air ar cor, ullamh gu dol as ar n-aire, am measg ghnothaichean gnàthaichte na beatha. Air ar togail suas le gnothaichibh agus le cùram an t-saoghail; air ar mealladh le sgàile cealgach neo-chiontais agus subhailc, leis a' bheil fein-spèis a' càramh suas ar cliu, cha 'n 'eil eagal ciontaidh a' cuir ach beag cùraim air a chuid is pailte de'n t-sluagh. Ach 'n uair a thig am bàs, tha 'm barail a' caochladh. Mar tha rannsuchadh an àrd Bhreitheamh a' tarruing dlù, tha bhi cuimhneachadh air an lochdan a' dùmhlachadh air an inntinn. Tha ciont' a' fàs dearbhta; agus tha maoim, mu nach robh iad roimh eolach, a' teannadh ri dùsgadh. 'S ann uaithe sin a tha 'n iomaguinn shònruicht' ag èiridh, o bhi gabhail beachd air ath-shaoghal neo-fhaicinneach, a tha sinn gu minig a' faicinn air leabuidh a bhàis. 'S ann uaithe sin a tha na meadhonan eugsamhuil, a dhealbh saobh-chràbhadh chum an iomaguin so a thraoghadh; tha 'n inntinn ghioragach a' deanamh greim bàis air gach fann chòmhnadh a thig na caramh; 's a' teicheadh chum cobhair gu nithe nach diong dhoibh an dragh. Chunnacas na h-inntine a b' uaibhrich a' gèilleadh dha so; na cridheachan a b' àrdanaich, air an irios-

lachadh. Faodaidh iadsan is neo-chùramaich an trà so mu thimchioll an leas spioradail, a bhi air an doigh so m'an d' thèid iad eug.

Tha frithealadh nan gràs, air fhoillseachadh san t-soisgeul, a' buileachadh na h-aon ioc-shlaint 'an aghaidh nan uabhas sin, le gealladh air mathanas do'n aithreachail trid toilltinneis ar Tighearn Iosa Criosd. 'S è ceart bhladh an Ordugh so, an gràs sin a nochda do'n chinne-daoine; *Mo chorp a bha air a bhriseadh air 'ur son; m' fhuil a chaidh a dhortadh air son mhorain, chum maitheanas peacaidh.* 'S ann an so a tha fàirleus dòchais a' dealradh os àird. Tha dearbh-chinnt air a thoirt duinn, gu bheil ceartas Dè so-chomhairleachaidh. Tha tròcair Dhè so-fhaotainn, do gach neach a chreideas agus a ghabhas aithreachas. Tha, uime sin, co'-pairt de'n òrdugh so, gu nàdurr' a buileachadh sòlais air an luchd-comunachaidh iomchuidh; leis mar tha è baralachadh co'-aontachadh cridheil air an taobhsa do'n chùmhnant, air a' bheil maitheanas air a thairgse leis an t-soisgeul do'n chinne-daoine.

Cha 'n 'eil a mhiann orm a ràdh, gu bheil co'-pairt de'n òrdugh so, ge b' è air bith cràbhach agus freagarrach, a bhios ar rùin san àm, dheth fein, leoir-fhoghainteach gur deanamh cinnteach a sòlas aig àm ar bàis. Cha 'n 'eil barantas againn gu sin a ràdh ri Criosduibh. Cha 'n 'eil aon ghniomh air bith de'n chràbhadh is ro-dhùr-

achdaiche, a' toirt dearbh-chinnte air dòchas air sìth-rèite ri Dia, gus am bi na dòchais sin air an co'-dhaighneachadh le deagh chaithe-beatha 'an diaigh laimhe. Ach 's ni a dh'fhaodar gu tearuint' a ràdh, gu bheil an comunach a ghabhail air mhodh iomchuidh, a' deanamh an rathaid d'an samhuil sin de dhòchais. Tha è treòruchadh chum na sìth-rèite sin ri Dia, a bheir suaimhneas seachad 'an àm a bhàis. Is è toiseach deagh chaithe-beatha è, ni ma bhuanaichear ann gu h-iomchuidh, a ni 'ur crioch dheireannach beannuichte. Is è inndrinn air *coischeum an ìonracain;* camhanaich an *t-soluis* sin, *a dhealraicheas ni 's mo agus ni 's mò gu ruig an latha iomlan.* Oir trid an òrdugh naomh so, tha sibh gu follaiseach a' cuir cùl ri mi-bheus agus ri truaill'eachd an t-saoghail. Is è sin tur-chùl a chuir ri'r seann droch cleachdanna; pilleadh follaiseach ri Dia agus ri subhailc, air ar taobhne, le lan-earbsa, gun dean Dia, trid Iosa Críosd, tròcair a nochda do laigsinn an aithreachail. Ma bhuànaicheas sibh 'an coimhead a chaithe-beatha a ghabh sibh oirbh an diugh, cha bhi 'n saoghal neo-fhaicinneach tuille dhuibh na aobhar eagail. Bithidh toilinntinn agaibh le beachd a ghabhail gur è maitheas agus caomh-iochd a tha riaghladh na cruinne-cè. An diaigh dhuibh cuairt dheaghbheusach a ruidh, 's urrainn duibh amharc suas ris an Dia sin d' an d' thug sibh aoradh, agus a ràdh, *Tha fios agam co as a dh' earb mi. Ged a*

*shubhail mi trid ghlinn sgàil a bhàis, cha bhi eagal uilc orm; oir tha thusa maille rium. Bheir do shlat agus do bhata co'-fhurtachd dhomh.*

III. Tha 'n t-òrdugh naomh so gar n-ullachadh fa chomhair bàis shonadh, leis an dàimh a tha eadar Criosdui'ean, agus Criosd an Slanuighear a neartuchadh. Is dàimh so, a thionnda 's a mach chum an leas air ioma doigh; agus tuigear gu'm bi è anabharra sòlasach aig àm bàis. Tha mòrachd an-àrd Iehobhah, an cunnart buaidh a thoirt air an inntinn, 's an àm lag sam bi an deo gam fàgail. Tha 'n t-urram a tha è 'dùsgadh air a cho'-measga le càileigin de dh' uamhunn, a dh' fhaodas a bhi murrach oirn san àm sin a ghiulan. 'N uair a dh' amhairceas sinn suas ris, trìd Eadar-mheadhonair agus Eadar-ghuidhear, tha mhòrachd sin a' fàs ni 's caomhaile, 's a' furan oirn teachd am fagus. Air an aobhar sin, 's fheudar gu'm bi gach ni a threoraicheas chum na daimh so ris an àrd Eadar-mheadhonair, caraid cumhachdach so a chinne-daoine, ro-ion-mhiannuichte do gach neach, gu h-àraidh do'n fhear a th' aig uair a bhàis. Tha 'n t-òrdugh so ma ta gar dlù-cheangal gu teann ris. 'S è ar mionnan g'm bi sinn dìleas a th' ann. 'S è gniomh gu sinn fein fhastadh fo bhrataich a Chinn-fheadhna dhiadhaidh so a th'ann. Agus do thaobh sin, tha è neartuchadh ar creidimh ann, mar ar ceann-iùil tre'n bheatha, agus ar feardìon agus gleidhte 'an àm bàis. Tha è toirt còir dhuinn gu amharc suas ris, le muinghinn a

cheangail so, a tha tairisneachd air an darna laimh a' gabhail a stigh, agus dìon air an laimh eile.

Tha è ghabhail co'-pairt d'ar n-nàduirne a' toirt aobhar misnich dhuinn, nach b' urrainn duinn fhaotuinn o bhith neamhuidh sam bith, gun cho'-pairteacha de'n nàdur-dhaonna, cia air bith co gràs-mhor no suairc a bhitheadh è. 'S an teinn is mò sam bi sinn, faodaidh sinn bhi earbsach ra chòmh-nadh co-mhothachail-sa, aig an robh fein-fhiosrach-adh an dà chuid air àmhghair na beatha, agus air uabhais a bhàis. Tha sinn a' faicinn, san stèigh-theagaisg, ciod an danarrachd shìochail leis an d' amhairc è air aghaidh air fhulangasaibh a bha tarruing dlù. Faodar a smaoineachadh gun dean ro-dhèigh d'ar 'n ard-Mhaighstir, càileigin de'n t-sìth shonadh cheudna inntinn àrach suas annainne. Is ann a chionn gu bheil sinn a' call beachd air an t-samhladh iomlan so; a tha sinn a' leantuinn na mòr-bhuidheann, 's a' gèille do ghnàthachadh coitchionn an t-saoghail, gu bheil sinn a' fàs neo-fhiachail agus truaillidh; an ro-dheigh air beatha, agus fo eagal am bàs fhaghail. Nan cumamaid, a rèir ar bòid aig bòrd an Tighearna, ar sùil gu beachdail air ar Ceann-feadhna neamhuidh, 's gun oirpicheamaid eisimpleir a leantuinn, thigeadh cuibhrionn da spiorad a nuas oirn aig uair a bhàis. Bhitheadh è mar fhalluing Eliah, a' tuiteam air deisgiobuil ionmhuinn; agus neart-eaicheadh è sinn, mar rinn è air Elisa o shean, gus

na h-uisgeachan a bhualadh, agus an roinn.—— Tha sinn a' creidsinn gu bheil ar Slanuigh'ear a nis a' riaghladh ann an saoghal nan Spiorad. Cha 'n 'eil uime sin, an uaigh a' bacadh ga luchd-leanmhuinn a ruigheachd. Mar thoileacha ruinne, luidh è fein aon uair sios san uaigh, chum gun cuireadh è sgaoile sa ghruaim sin, a tha air leinne, a' cuir dubhair air an ionad-chomhnuidh dhuaichnidh sin. 'An ùine ghearr dh' èirich è uaipe, chum dearbh-chinnte thoirt duinn nach robh an caol-tigh dorcha sin r'a luchd-leanmhuinn a chumail uaithe am feasd. Le a bhàs fein, thug è buaidh air a bhàs; agus air-san aig an robh cumhachd a bhàis; agus tha è 'g ràdh ruinne, *A chionn gu bheil mise beo, bithidh sibhse beo mar an ceudna.* O bheil sinn r'a thuigsinn, co fad sa bhuanaicheas sinn co deigheil air 's a dh' aidich sinn an diugh, gu bheil ioma cionfath misnich againn an dlù-bheachd air a bhàs. Tha so ga m' thoirt gu nochda,

IV. Gu bheil an comunach a tha sinn r'a ghabhail, gar n-ullachadh fa chomhair a bhàis, le'r dòchas ri neo-bhàsmhoireachd a dhaighneachadh agus a bheothachadh. Leis a chomunach so tha sibh, mo chàirdean, a' deanamh air son an dà shaoghail. Mar luchd-àiteachaidh an t-saoghail so, tha sibh air an là an diugh ri amharc air 'ur n-aghaidh le cùram, air 'ur caithe-beatha an diaigh laimh ann. Oir cha 'n 'eil sibh air aon chor ri sibh fein a dhealachadh o'n bheatha so,

agus o bhi cùramach uimpe. Air an laimh eile, tha sibh a' dealbh, agus a' daighneachadh nan dàimh sin, a tha subhailc ag àithne dhuibh a chumail suas r'ar càirdibh, agus r'ar co-chreutairibh m'an cuairt duibh.——Cha 'n 'eil sibh ri shaoilsinn nach 'eil annaibh ach luchd-àitichidh an domhain, ach mar luchd-àitichidh neamha cuideachd. Tha sibh r'ar meas air an àm so, 'an dàimh ri dùthaich is àirde 's a's fearr, air a' bheil còir aguibh le ceangluichibh nach fhaodar fhuasgladh; agus o'm faigh sibh na sòlais agus na dòchais sin a ghlanas 'ur beatha, agus a ni 'ur bàs sonadh. Tha òrdugh na suipearach, san t-seadh so, ag àrduchadh na h-inntinn os ceann nithe talmhuidh. Aig bòrd an Tighearna, tha sinn an cuideachd, an tomhas eigin, ri spioraid de ghnè is àirde. Tha sinn a' cuir 'an cèill, gu bheil sinn deonach air bhi 'nan cuideachda; agus gun do shocraich sinn ar suaimhneas deireannach an taobh a stigh de'n roinn-bhrat. Tha 'm beachd so air an òrdugh, ro-shòlasach do'n earrainn mu dheire d'ar beatha, mar tha è gu soilleir air a chuir an cèill san stèigh-theagaisg. Oir 's aithrigh air ar n-aire shònruichte è, gun do stiuir è smuainte a dheisciobuil gu smaoineachadh air bith na h-ath-bheatha, co luath 's a dh' òrduich è 'n t-sacramaid so. A' gnàthachadh cosamhlachd na chainnt, a bha'n t-àm gu nàdurr' ag iarruidh, tha è 'g innse dhoibh, ga nach robh è tuille ri òl de thoradh na fineamhuin air thalamh, gidheadh

bha'n là a' teachd, 's an robh è ri òl a ris deth *maille riu ;* gu òl, *ann an rìoghachd Athar.* Tha da sheadh shoilleir aig na briathran sin. 'S è aon diubh, an t-ionad chum an robh ar Slanuighear ri dol, do *rioghachd Athar.* 'S è an ni eile, a chuideachd a bha è 'n sin ra mhealtuinn ; *maille ribh, an rioghachd m' Athar.* Tha iad a' co'-chòrdadh ris an dà bheachd, leis a' bheil am bàs na aobhar eagail do dhaoinibh ; agus bha rùn air an da chuid a chuir as an aire leis an òrdugh so a shocrachadh : air tùs, nach 'eil anns a bhàs ach atharrachadh do shaoghal ùr neo-athnichte ; a rìs, gur glan eadar-sgarachduinn è o na càirdibh a b' ionmhuinne leinn air thalamh.

Air tùs ; ma tha 'm bàs a' cuir crioch air ar bith an so, gur è 'n t-ionad-còmhnuidh chum a' bheil è 'g atharrachadh luchd-leanmhuinn dhìleas Chriosd, rioghachd Athar. Tha 'n t-sàcramaid so òrduchadh a' sgaoileadh barailean dubhach mu ghlan dhol as, bhi gun bhith idir, mu dhorchadas iomlan, a tha sinn ullamh gu bhreithneachadh a bhi 'n taice ris an uaigh. Tha cinnt air a thoirt duinn an so nach 'eil am bàs a' cuir crioch air bith dhaoine maithe, ach a' caochladh an cor ; imirich o earrann dhìomhair de 'n chruinne-cè, gu cathair Dhe, priomh ionad còmhnuidh rioghachd an Athar. Tha gach aobhar aca gu chreidsinn gum bi gach cuspair a thacharas orra, ge b'è air bith co aineolach so tha iad doibh, caoimhneil, fialuidh, agus càirdeil. Oir chuir an Tighearna an cèill, gu

bheil è fein, mar an *roi-ruidh-fhear*, air dol a steach do rioghachd an Athar. "Tha mi dol a "dh' ionnsuidh m' Athar fein, agus bhur n-"Athairse; chum mo Dhè fein, agus 'ur Dè-sa. "Ann an tigh m' Atharsa tha iomad ionad-"còmhnuidh. Tha mi dol a dh' ullachadh àite "dhuibh. Thig mi rìs, agus gabhaidh mi sibh "a' m' ionnsuidh fein, chum far am bheil mise, "gum bi sibhse mar an ceudna." Ciod a cho'-riasonachadh, ciod a bharail a tha comasach air na h-urrad shìth agus shòlais a cho'-pàirteachadh ri duine aig àm a bhàis, ri gealladh a' teachd co soilleir uaith-san, neach is è fein an fhìrinn, agus nach faod breug a dheanamh? *Mar bitheadh a chùis mar sin, dh' innsinn duibh è.* Tha 'n sealladh a' fàs ni's suilbhearradh agus ni's taitniche, 'n uair a ghabhas sinn a stigh,

An ni eile a tha air ainmeachadh san stèigh theasgaig; eadhon a chuideachd a mhealar ann am bith na h-ath-bheatha. "Maille ruibhse, "òlaidh mi de thoradh na fineamhuin ann an "rioghachd m' Athar." Nach àillidh a tha ar Slanuigh'ear ag amharc, a' beachdachadh air ath-chomunn ris na càirdibh ionmhuinn sin a bha è san àm a' fàgail, mar ri gnothach a bha gus an toil-inntinn araon a mheudachadh, 'n uair a choinn-icheadh iad a rìs ann an saoghal a b' fhearr! Mar so, bha è air a mhodh bu chàirdeile, a' cumail suas am misnich; agus leis a bheachd cheudna, a' toirt co'-fhurtachd da luchd-leanmhuinn 's na

linnibh ri teachd, 'n uair a bhiodh iad gus an saoghal fhàgail.

Tha briathran an stèigh-theagaisg a'cuir an cèill co'-chomunn aoibhneach a measg chàirdean, a bh' air an eadar-sgarachduinn le bàs; agus leis a sin a' co'-dhaighneachadh dòchas taitneach dhaoine maithe; gun aithnich càirdean a chèile, agus gun athnuadhaich iad an eolas san ath-shaoghal. Nach ioma beachd sòlasach a tha so a' fosgladh do'n inntinn! Nach mòr an co'-leasachadh a tha è toirt seachad air son diomhanas na beatha, agus a' lughdachadh àmhghair aig àm bàis! Oir cha 'n fhaodar àicheadh, nach è bhi dealuchadh ri càirdean gaolach, aon de na nithibh is cràitich aig àm a bhàis. Tha so a' cuir mulaid an dà chuid, orra-san a tha dol eug, agus a tha fuireach a làthair; agus 's è cràdh mar sin is goirte tha drùghadh air cridhe nan ionracan. An uair a bhitheas iad air an cuairteachadh le'n caomh theaghlach, agus le'n dàimhich bhrònach, tha duine math a' gabhail a chead deireannach de na b' annsa leis air thalamh; 'n uair, a tha è le guth fann, a' buileachadh a bheannachd orra, ma'm fàg è am feasd iad; 'n uair tha è faicinn gnùis, a' glacadh laimh, 's ag èisdeachd ri guth tìomhaidh an neach bu docha leis air thalamh; co b' urrainn cràdh a mhulaid so a ghiulan, mar biodh misneach air a thoirt seachad le dòchas diadhaidh? mar biodh cogar air a chuir 'n ar cluais, gun robh sinn fein, agus iadsan a b' annsa leinn,

'an diaigh laimhe ri tachairt ann an dùthaich a b' àghmhoire ? Ciod am beachd is àirde is comasach a ghabhail de 'n t-sochair a ta sruthadh o'n òrdugh dhiadhaidh so, no gu bheil è buileachadh sòlais oirn 'an àm co àmhgharach, le cinnt' a thoirt d' ar n-anmaibh gu bheil beatha neo-bhasmhor ann anns am bi na h-ionracain agus math-an-aithrigh air an ath-dhlù-cheangal ra chèile 'an lathair an Triath choitchionn ?

Mar so chuir mi 'n cèill duibh ioma sochair a tha 'g èirigh o òrdugh Suipeir an Tighearna, a tha ga fagail na h-ullachadh iomchuidh, cha 'n è a mhain air deagh chaithe-beatha, ach mar an ceudna air bàs sonadh sòlasach. 'S è 'm feum is iomchuidh a dheanamh de na chaidh a labhairt, sinn a thoirt chum altair Dhè rùin cridhe, a bheir stèigh dòchais dhuinn r'a leithid so de thoradh beannuichte. Thigeamaid a dh' ionnsuidh an òrdugh naomh so, leis a cheart dùrachd inntinn 'sa dheanamaid è nam biomaid fiosrach gum bi so an uair ma dheireadh a ghabhamaid co'-pairt deth ; mar gam biomaid a' deanamh deas fa chomhair turais do'n tir sin as nach 'eil neach a' pilleadh ; mar nach biomaid tuille ri *òl* air a mhodh so, *de thoradh na fineamhuin, gus an la sin san òl sinn è,* maille riusan a b'ionmhuinn leinn, *ann an rioghachd ar n-Athar.*———'S ann aig Dia a mhàin a tha fios co ris a dh' fhaodar so a ràdh ! 'S ann aig Dia a tha fios co de 'n cho'-thional so nach faigh am feasd tuille cothrom air teachd chum a bhuird

naomha so, agus còdhail a chumail r'am bràithribh air a leithid de dh' àm, ann an cùirtibh tighe Dhe! Co dhiubh is bàs no beatha dhuinn, 's è so an suidheachadh inntinn is iomchuidh bhi aguinn, agus is mò a ni de dh' fheum dhuinn, 'an gabhail co'-pairt de 'n òrdugh naomha.

Leigibh leam 'ur n-earulachadh m' an co'-dhuin mi an t-iomlan, an aghaidh breith a thoirt air an rùn leis an d'rinn sibh an gniomh follaiseach aoraidh so, a mhàin le deothas ur tograidh, no le dùrachd ur cràbhuidh. Ge b'è co ion-mhiannuicht air bith 'sa tha 'n suidheachadh imtinn so, cha'n urrainnear ruigheachd air gach aon àm. Tha è 'an tomhas àraidh, an earbsa ri co'-mhothachadh blà agus caomhail. Cha'n'eil iad-san a tha comasach air an tomhas is àirde de cho'-mhothachadh cràbhach, nan urrainn gach aon àm, ruigheachd air an fhonn shonadh inntinn sin. Cha chòir dhuinn, ma ta, droch bharail a bhi aguinn oirn fein, ge nach bi so do ghnàth 'an co'-chuideachda r'ar cràbhadh. Is còir dhuinn oirpeachadh ruigheachd air fonn suidhichte socrach spioraid; ag èiridh o smuaintibh neo-luaineach agus suidhichte; o bhi cuimhneachadh le aithreachas dùrachdach air ar mearachdan a chaidh seachad; o dheagh rùin san àm tha ri teachd; agus o throm-mhothachadh air bàs agus siorruidheachd a tha dlùthachadh oirn. Ma bhios na rùin agus na tograidh sin agaibh, tha misneach agaibh teachd, chum altair

Dhe le earbsa iriosail agus aoibhinn ; a' creidsinn gu bheil sibh a' teachd, trid an àrd Fhir-shaoraidh, a dh' ionnsuidh a Chruthai'fhir thròcairich, a ghabhas gu taitneach, *an ionad àrd agus naomh na bith-bhuantachd,* ri osnaich chràbhach a sheirbhisich air thalamh.

# SEARMOIN XI.

## M'AN BHAS.

---

ECLESIASTES, XII. 5.

——*Tha 'n duine a' triall d'a chòmhnuidh bhuan, agus tha'n luchd-caoidh a' dol mu'n cuairt sna sràidibh.*

IS sealladh so a tha gu tric f'ar comhair. Tha sinn co cleachdta ra fhaicinn, 's gur gann a tha è drùghadh oirn. Tha gach àm de'n bhliadhna, agus gach latha mar tha teachd, leis na h-adhlaic' a tha dol seachad sna sràidibh a' nochda dhuinn gu bheil *an duin' a' triall chum a dhachaidh fhada.* Nam bu ghnothach ainmig neo-chumanta am bàs; mar faiceadh duine ach aon uair fad a bheatha aon ga cho'-chreutairibh air a ghiulan chum na h-uaighe, lionadh eagal è ; dheanadh è stad 'am meadhon a shòlais ; ghlacadh maoim agus geilt dhìomhair è. Bu neo-iomchuidh do ghnè na

staid sa bheil sinn san àm, è dheanamh na h-urraid dhrùghaidh oirn. 'N uair a dh' fhàsas iad co laidir 's gum fàg iad daoine neo-chomas-ach air gnothaichibh gnàthaichte na beatha a chuir an gniomh, chuireadh iad 'an aghaidh an rùin air son an deachaidh ar suidheachadh san t-saoghal so. Tha è gu mòr ni's fearr air òrduch-adh le gliocas an Fhreasdail, nach deanadh iad na h-urrad dhrùghaidh oirn, le sinn a bhi gam faicinnn co tric, agus a bhi air an co'-measga le tograidh eile, air chor sgun d' thèid sinn air ar n-aghaidh gu saor an cuir ar cuibhrionn fein an gniomh air thalamh.

Gidheadh, eolach 's mar tha sinn air a bhàs, tha è gun teagamh iomchuidh, le cùis co cud-thromach gun deanadh è caileigin de dhrùghadh air ar n-inntinn. Cha bu chòir dhuinn amharc air, mar chùis chumanta, a chitheamaid gun umhaill gun chùram. 'S ioma ni is còir de dh' adhlac' ar co'-chreatairean a theagasg dhuinn; agus bu mhath dhoibh-san a tha gu h-eatrom mearrachdasach, nan èisdeadh iad ni bu trice ri comhairle fear-teagaisg co uabhasach. 'S na rannaibh a tha dlù do stèigh ar Teagaisg, tha 'n duine glic a' cuir an cèill, fo ioma dreach freagarr-ach do chainnt na h-àird-an-ear, mar tha laig-sinn sean aois a' fàs, gus an ruig iad an t-àm a tha cuir co'-dhunadh air an iomlan diubh; 'n uair, mar tha è gu taitneach ag ràdh a dh, *fhuas-gailear an snathain airgid, agus am bruthar an*

*copan ?ir, am brisear a chuinneag aig an tobar, agus an roth aig an tiobairt, an sin tha'n duin' a' triall chum a dhachaidh fhada, agus tha'n luchd-caoidh a' dol mu'n cuairt sna sràidibh.* Ann an labhairt o na briathraibh sin, cha'n 'eil a rùn orm labhairt san àm, air co feumail 'sa tha è dhuinn beachd a ghabhail air àm ar bàis fein. 'S ann a labhras mi mu bhás chàich; chum am bàs a thoirt fainear mar aon de na nithibh is bitheant agus is cudthromaich a tha tachairt sa bheatha so; agus fheuchainn ciod an drùghadh bu chòir dha a dheanamh oirn, air tùs, le bàs coigrich, no muinntir nach 'eil dàimheil duinn; san dara h-àite le bàs ar càirdibh; agus san treas àite, le bàs ar naimhdibh.

I. Le bàs muinntir nach 'eil 'an dàimh ruinn; ma dh' fhaodar a ràdh gu bheil aon air bith nach 'eil 'an dàimh ruinn, d'a bheil sinn a thaobh nàduir co dlù 'an dàimh mar bhràithribh an staid bhàsmhoir. An uair a chi sinn na h-adhlaic a' dol seachad air na sràidibh, no a dh' imicheas sinn am measg cuimhneachan nam marbh, 's è a cheud ni is tric a thig 'n ar n-aire am buille neo-sheachantach, leis a' bheil namhuid sin a chinne-daonna a' leagadh an iomlain. Tha sinn a' faicinn mòr àireamh air an giulan chum an aon ionaid-thaimh, a's iad uile air an tasguidh san ionad dhorcha thosdaich cheudna. 'An sin tha iad sìnte taobh ri taobh de gach aois agus cliu, de gach inbh agus staid sa bheatha; an t-òg agus an t-aos-

mhor, am bochd agus an saibhir, an sunntach agus an suidhichte, an t-ainmeil agus am fear gun mheas. O cheann ghoirid bha iadsan a chunnaic sinn gan tasguidh san uaigh, a' siubhal m'an cuairt mar tha sinne a'deanamh san àm so; a' mealtuinn an càirdean, a' faicinn solas ait na grèine, 's a' dealbh innleachdan air son an àm ri teachd. Math a dh' fhaoidte nach fada o na bha iad ann an àrd thoileachas-inntinn. Theagamh gur ann air ansons' a chruinnich a chuideachda chridheil; agus gun robh iad 'am mea.lhon na còisridh gu beothail, treun, togarrach. Ach a nis——dhoibh-san thainig crioch air an iomlan. Dhoibh-san cha 'n ath-phill aimsir shuidhichte na bliadhna, agus cha'n èirich a ghrian orra tuille ni's mò. Cha chluinn iad tuille guth an t-subhachais, agus cha 'n fhaic iad aghaidh duine ni's mò. Tha iad air an sguabadh bh'arr aghaidh an t-saoghail, mar nach biodh iad idir ann. Tha iad " air an giulan air falbh mar le tuil: Shèid " a ghaoth thairis orra, agus dh' fhalbh iad."

'N uair a bheir sinn mar so fàsachadh a chinne-daoine fainear; crioch dheireannach a choilion dòchais; an tosd so a tha buadhachadh orrasan, a bha o cheann ghoirid, co gniomhach agus co sunndach; cò a dh' fhaodas gun bhi air a lionadh le iongantas? Ciod an cridhe nach fàs blàth le togradh mathasach? Cò an t-sùil air nach d' thig deur, ri bhi faicinn cor an duine ghearr-shaoghalaich? Tha smuainte mar sin co

nàdurra do ghnè a chinne-daonna, 's gu bheil càileigin de shòlas dubhach na'n co'-chuideachda. Tha eadhon na daoine neo-gheimnidh fein, air uairibh a' gabhail tlachd ann am bròn. An diaigh do cho'-chomunn ait an t-sùgraidh sgaoile, tha iad a' deanamh roghainn air uairibh de dhol 'an uaigneas do dhubhar an doire, a bheachd-achadh ionaid-adhlaic an sinnsiribh. Tha 'n sòlas dubhach so ag èiridh o dhà rùn a' coinneachadh san aon uchd; o cho'-mhothach-adh air giorrad agus air diomhanas na beatha so, agus dearbh-chinnte gum bi ath-bheatha ann an diaigh a bhàis; barailean a tha teachd còladh le beachd a ghabhail *air an tigh a dh' òrduicheadh do gach uile bheo.* Tha è gu cothromach air a ràdh, gu bheil àit-adhlaic air a chuir suas mar chuimhneachan ann an co'-chrìch an dà shaogh-ail. Tha è san aon àm a leige ris duinn ceann-crìche iomaguin na beatha so, agus a' cuir f' ar comhair dreach an t-suaimhneis shiorruidh. *Ann an sin,* a reir cainnt shnasmhoir Iob, *sguiridh na h-aingidh de bhuaireas, agus an sin gheibh iadsan a ta sgìth fois. Bithidh tàmh aig na priosunaich còladh, cha chluinn iad guth an fhir-shàrachaidh. Tha 'm beag agus am mòr an sin; agus tha 'n seirbhiseach saor o 'mhaighstir.* Tha è ro-chomh-arraichte, gu bheil am bàs air a chuir an cèill air a mhodh so, anns gach cainnt, agus leis gach cinneach; air ainmeachadh le gnè chainnte, a tha 'ciallachadh anns gach àite, an t-aon bharail

mu fhois, mu chodal, no sàmhchair o uile na beatha. Tha ghnè chainnt' so a glan-chòrdadh ris a bharail choitchionn gu bheil an t-anam neo-bhàsmhor; ach cha 'n 'eil è idir a' toirt duinn àrd bharail mu shòlais ainmeil na beatha so. Tha è 'nochda gun do mhothaich an cinne-daoine gu h-iomlan nach robh sa bheatha so ach triobluid agus cùram; 's gu bheil iad gu h-aon-sgeulach 'am barail gur anns an uaigh is ion fiuthair a bhi ri fois iomlan.

*'An sin,* arsa Iob, *tha na big agus na mòir.* 'An sin, tha 'n duine bochd a leige dheth na h-eallachadh ma dheireadh da bheatha shaoith-reachail. Cha dean è tuille gearain air bochd-uinn agus air saothair. Cha chluinn è tuille guth smachdail a mhaighstir, o'n robh è 'faighinn a bheagain thuarasdail. Cha mhosgalar tuille suas è o leabuidh chonnlaich, cha mhò a dh' iarrar air cabhag a dheanamh air a lòn duch-raich, chum saothair an latha ath-nuadhachadh. Am feadh a bhitheas uaigh ga cladhachadh, 's a bhios cuid ga choimhearsnaich bhochda aosda ga ghiulan da h-ionnsuidh, 's iomchuidh dhuinn a smaoineachadh gum bu bhràthair dhuinn an duine so; gu bheil a nis a bhanntrach aosmhor aimbeartach, agus a chlann bhochd, ga chaoin-eadh; agus theagamh, ge d' a bha è air a dhearmad le daoinibh, gun robh aige tuigse fhallain, agus deagh cridhe; 's gu bheil è nis air iomchar le ainglibh gu fois a ghabhail 'an aslaich

Abrahaim. Goirid uaithe, tha 'n uaigh air a fosgladh do'n duine shaibhir àrdanach. Oir, mar tha è air a ràdh sa chosamhlachd, *fhuair an duine saibhir mar an ceudna bàs, agus dh' adhlaiceadh è,* Luc. xvi. 22. Cha do ghleidh a shaibhreas è o bhi air cho-dìol ris an duine bhochd; theagamh, le beatha stròghail gun do luathaich è a bhàs. An sin, tha da rìreadh, *an luchd-caoidh a' dol m'an cuairt sna sràidibh;* 's am feadh a tha fharthaire ga deasachadh leis gach mòr-chuis agus rìomhadh dubhach, tha oighreachan le deòthas neo-fhaighidneach a' rànnsuchadh a thiomnaidh, ag amharc air a chèile le farmad, 's a' teannadh ri co'-strìgh mu roinn na dìleab.——Aon latha, chi sinn an ciste-mhairbh an naoidhein àillidh air a ghiulan air falbh; an lus air a ghearradh as 'n uair a bha è 'm beachd a phàrantaibh a' teachd fo bhlàth: agus an t-ath-latha, chi sinn an t-òganach, no a mhaighdeann, bu dàicheile dealbh, 's bu chiat-aiche coslas, air an tasguidh san uaigh. Am feadh a tha mòr mhuinntir neo-umhailleach, a' falbh leis a ghiulan, a tha fiosrachadh naigheachd ga chèile, mu ghnothaichean na beatha so, gu ma fearr le'r smuainte-ne dol a dh' ionnsuidh tigh a bhròin, chum na tha sa' deanamh ann a thoirt fainear. 'An sin chi sinn teaghlach dubhach tùrsach, nan suidh le bròn tosdach, a' cuimh-neachadh air a bhrise mhuladaich a thainig air an cuideachda bhig; agus le sùil deuraich ag

amharc air an t-seòmar a tha'nis folamh, agus air gach cuimhneachan a dh' fhàg an caomh charaid aca. Le shamhuil sin de dh' aire dhùrachdaich a thoirt do bhròn chàich, bithidh cruas ar cridheachan fèin a chuid a chuid air am maothachadh, agus air an leaghadh sios gu fialachd.

Latha eile, tha sinn a' dol chum na h-uaighe le aon a thainig na shean aois, an diaigh beatha fhada, chum fhois. Am feadh a tha sinn ag imeachd chum na h-uaighe, 's nàdurra dhuinn smaoineachadh, agus labhairt, mu gach mùghadh agus caochladh a chunnaic an neach ud rè a chuairt fhada sa bheatha so. B' fhiosrach è, 's cosmhuil, air ioma caochladh na staid. Dh' fhiosraich è saibhreas, agus bochduinn. Chunnaic è teaghlaichean agus càirdean a' fàs agus a' teireachduinn. Chunnaic è cogadh agus sìth m'an seach; ioma caochladh a' teachd air a dhùthaich; agus am baile san robh a chòmhnuidh ag èiridh, mar gam b' ann, as ùr ma thimchioll. An diaigh gach ni a chunnaic è, dhruid a nis am bàs a shùil am feasd. Bha è fàs na choigrich a' measg ginealach ùr dhaoine. Dh' èirich lìnn ùr suas nach robh eolach uime. 'S ann mar so a tha 'n saoghal a' triall. Feadh gach inbh agus staid, *tha aon linn a' falbh, agus linn eile a' teachd* 'nan àite; agus mar so tha 'n saoghal so air fhalachadh, agus air a lionadh, lìnn an diaigh lìnn de luchd-turais an cuairt na beatha so. O a shaoghail dhiomhain agus iomlath! O a

bheatha shiubhlaich agus ghearr! C'uin a dh' fhoghlumas clann nan daoine barail a bhi ac' ort mar bu chòir dhoibh? C'uin a dh'ionnsaicheas iad a bhi mathasach o thriobluid am bràthraibh; no measarrachd agus glioc as, o mhothachadh air an cor bochd fein?———Ach, a nis gu teachd ni 's dlùithe dhuinn fein, thugamaid,

II. Fainear bàs ar càirdean. Faodaidh cion smaoineachaidh, no bhi cho cleachdta r'a fhaicinn, aon chuid ann am beatha làn othail agus cùraim, no ann am beatha neo-stuama, daoine fhàgail neo-mothachail air na cuspairibh a chuir mi san àm an cèill. Tha 'n coigreach agus an t-aineolach a' tuiteam gun umhail r'an taobh. Tha iad a' dol air an aghaidh nan seol gnàthaichte, gun sgoinn do ni, air leo, nach buin doibh fein. Ach 'n uair thèid na ceangluichean sin fa sgaoil a bha dlù cheangal dhaoine r'a chèile, ann an co'-bhoinn ionmhuinn agus eolaich, 's goirt a dhrùigheas è air gach cridhe. An uair a bhios teaghlach, a bha ioma bliadhn' ann an sìth, sonas agus caidreamh, gu grad air am fiosrachadh le cuid diubh bhi air an gearradh as le bàs; 'n uair a bhios fear na bean air an eadar-dhealachadh a chaoidh o 'n chombanach ionmhuinn, a bha, am measg uile dheuchainnibh na bheatha, a' toirt sòlais agus co'-fhurtachd dhoibh; aig an robh co'-pairt dan uile aoibhneis, agus thriobluid; 'n uair a bhios am pàranda deurach ag iathadh na ghlacaibh an leinimh sin air an robh a mhòr

ghràdh; 'n uair a tha è toirt seachad a bheannachd deireannach, agus ga fhaotuinn, a' gabhail an t-seallaidh dheireannaich de'n ghnùis sin, a tha nis ar struigheadh 's air càll a lìgh, air am b' àbhuist da amharc le mòr shòlas; 's è sin an t'àm a mhothaicheas an cridhe meud a chràidh shaoghalta.——Ach cha 'n 'eil a mhiann orm mulad a chuir oirbh leis na nithibh dubhach sin. Gu ma fearr leinn smaoineach air a mhodh ris am bu chòir gabhail r'an leithidibh sud de dheuchainnibh, o'n is eigin doibh tachairt ann am beatha gach neach.

'S è sin da rìreadh, an t-àm gu bròn. Na rachadh barail mheallta mu chruadal, no idir mu dhleasnas cràbhach, a ghnàthachadh a chumail air ais a bhròin, leis a' bheil an cridhe ullamh gu sgàine. Faigheadh è cobhair ann an comas ga bhròn dligheach sile gu frasach. 'S iomchuidh thig è do gach neach, air a shamhuil sin de chionfath, a nochda gu bheil è mothachail mar bu chòir do dhuine a bhith. Ach deanadh è sin leis a mheasarrachd a tha iomchuidh do dhuine math agus do Chriosduidh. Cha 'n fhaod è " bròn a dheanamh mar ni iadsan aig nach " 'eil dòchas." Mar nach 'eil mòr uaill ciatach an aoibhneis na beatha dhiombuain so, cha mhò tha dubhachas anabarrach iomchuidh air a bròin. 'N uair a thèid bròn th'ar tomhas àraidh, tha è mi-chiatach; 'n uair a mhaireas è th' ar ùine shònruichte, tha è mi-iomchuidh, Na cuireadh è

cùl ris an fhuasgladh sin a bheir ùine do dh' uile lotaibh a chridhe, ach leigeadh è le bròn cràiteach traoghadh a chuid a chuid, gu cuimhneachan caomh agus dleasnach. Smaoinicheadh è, gu bheil è 'n comas an Fhreasdail culaidh-shòlais eile a bhuileachadh air 'an ionad na chàill è. No, mar urrainn da inntinn tlachd a ghabhail san àm de a shamhuil sin, gabhadh è misneach o bheachd air ath-chòdhail riu-san a dhealaich ris ann an saoghal is fearr. 'S è so gun amharus an t-aon ni a lughdaicheas, bròn; an ìocshlaint is cumhachdaiche do chridhe leointe. Tha è g'ar còmhnadh gu amharc air a bhàs, mar nach biodh ann ach eadar-dhealuchadh beag o'r càirdibh. Tha iadsan air an robh gràdh againn sìor-bheo, ge nach ann leinne. Cha 'n 'eil iad ach air an atharrachadh do dh' ionad eile ann an teach Athair nan uile. Tha saothair an cuairt air an criochnachadh; agus shiubhail iad do thìr sìth agus suaimhneis. Dh' fhàg iad an saoghal dorcha triobluideach so, chum co'-chruinneachadh le co'-thional nan ionracan; agus gu tàmh ann am meadhon solus bith-bhuan. Tha dòchas aguinn gun cruinnichear sinne maille riu, 'an àm iomchuidh, do na h-ionadaibh-còmhnuidh beannuichte sin. Cha'n'eil aon rùn diadhaidh a' bacadh dhinn co'-chomunn sòlasach a chumail suas riu, trid creidimh agus dòchais, gus an d' thig àm na h-ath-chò'alachaidh so.

Biodh meas againn air an deagh-bheus, agus cumamaid suas cuimhne air na mairbh. Biodh am fàillnean air'an dì-chuimhneachadh. Gabhamaid beachd air na bha taitneach nan giulan, agus deanamaid da rèir. Leis a so, bithidh cuimhne chumail orrasan bu toigh leinn feumail agus tarbhach dhuinn, co math ri luachmhor agus ionmhuinn; ma chleachdas sinn duinn fein an tabhairt fainear mar a ghnàth a' labhairt, agus gar n-earalachadh chum gach ni a bhios math; ma se 's 'n uair thig deuchainn air ar subhailc, gu'n cuimhnich sinn, mar nam fianuis, mar a dheanamaid gun athadh nan làthair.

Os bàrr, meudaicheadh a bhi cuimhneachadh air na càirdean a chàill sinn, ar spèis dhoibh-san a tha làthair. Mar is lugha àireamh na h-aiteam is caomh leinn, gu ma tinneadh a dhlùthaicheas sinn r'a chèile. Biodh an cridhe a tha air a thaisleachadh le bròn, air a mhaothachadh le caomhalachd agus le caoimhneas, a' deanamh luathasacha mòr air son laigsinn chàich; agus cuireadh è air chùl aon seana ghamhlas a bh' aige nan aghaidh. Mar is mò an leadairt a rinn am bàs air ar càirdean air thalamh, gu ma mò a chumas sinn suas co'-chomunn ri Dia, ri flaitheas, agus ri subhailc. Lionadh agus àrduicheadh na seallaidh luach'oir sin air clin neo-bhàsmhor an duine, ar n-inntinne. Air dhuinn a bhi 'n ar luchd turais a bhos'an so air thalamh, gu ma tric a dh' àrduicheas ar smuainte chum na dùth-

acha neamhuidh sin, a theagaisgeadh dhuinn a mheas mar ionad-còmhnuidh an anma. An sin tha sinn a' deanamh càirdeas nach cuirear fa sgaoil am feasd. An sin coinnichidh sinn càirdean nach bàsaich a chaoidh. A' measg nithe neamhuidh tha buan-mhaireannachd dhiong'-alta; am feadh a tha gach ni air thalamh buailtach do mhùghadh agus do chaochladh. 'S amhuil sin cuid de no toraidh ba chòir dhuinn fhaghail o na co'-mhothachaibh caomhail sin a th' air am brosnuchadh le bàs chàirdibh. Ach cha'n iad ar càirdean a mhàin g'an eigin bàsachadh, 'S eigin d'ar naimhdibh dol chum an *dachaidh fhada cuideachd.* Thugamaid, uime sin,

III. Fainear cionnas bu chòir dhuinn a bhi, d'an taobhsa a chuir droch-amharus, no co'-fharpuis eadaruinn; ris an robh ùin fhada co'-strigh, againn no air leinn a rinn dochair oirn, 'n uair a thaisgear san ùir iad. Cia co faoin 'sa sheallas na counspaidean sin, leis 'n do chuireadh dragh oirn, a shaoil sinn a mhaireadh am feasd. Tha 'n t-àm uamhannach sin a tha cuir crìch orra, a' toirt oirn an diomhanas a thuigsinn. Ma tha bheag de dh' fhialachd air fhàgail 'n ar cridheachaibh, tha bhi 'cuimhneachadh air na tha 'n dàn duinn ga bheothachadh. Am bheil neach ann, nan ceadaichte dha seasamh ri taobh leabuidh a nàmhuid bu ghairge, 's a chitheadh è a' fulang na spàirn sin is fheudar fhulang fa dheire, nach biodh air aomadh gu làmh a chàirdeis a

shìneadh dha, gu maitheanas a thoirt da, agus gu sith-rèite iomlan a dheanamh ris m'am fàgadh è 'n saoghal so? Co am fear, 'n uair a chitheadh è a nàmhuid air a thasguidh san ùir, nach mothaicheadh san àm sin, càileigin de ghluasad ri bhi cuimhneachadh na sean fhalachd a bh' eatorra? "Tha è 'n sin na shìne gun fhocal gun "chli am fear ris an robh mi co fad 'an iorghaill. "Tha easan air tuiteam, 's cha 'n fhada gus an "lean mis è. Nach faoin am murrachas a th' "agams air? C' àit a' bheil toradh ar n-uile "cho'-strìgh? An ùine ghearr taisgear sinn "taobh ri taobh a's cha bhi cuimhn' air a h aon "aguinn fo 'n ghrèin. 'S ioma mearachd, theag-"amh, a bha eadaruinn. Nach robh a shubh-"ailcean agus a dheagh-bhuaidhean fein aige-"san co math 's a bh' agamsa? 'N uair a "nochdar sinn le chèile 'an làthair cathair-"bhreitheanais Dè, am measar mise neo-lochdach "air son an fhuath a bh' agam dhà?" A mhuinntir ionmhuinn, deanadh bhi cuimhneachadh air an samhuil sin, guin gamhluis a thoirt air falbh, ann-teas feirg a chosgadh, agus reasgaichead mi-ruin a thraoghadh. Cia mi-chiatach a thig è do ghamhlus co buan a mhairsinn 'an cridheachaibh dhaoine breòite bàsmhor, co fada is nach urrainnear cuir as da, ach le laimh fhuair a bhàis? Nach 'eil ni's leoir de dh' uilc 'an cuairt dhiombuain na beatha so, gun sinn a bhi gam meudachadh, le connsaichibh neo-

fheumail a thagradh ri càch a chèile? 'N uair a thèid beagan laithean eile thairis, gabhuidh càirdean agus nàimhdean an teicheadh còlath; agus co'-thaisgear àm fuath agus an gràdh le chèile. Builicheamaid ma ta am beagan làithean a gheibh sinn ann an sìth Am feadh a tha sinn air ar turas a chum a bhàis, gu ma fearr leinn *uallach a chéile iomachar* air an t-slighe, no dragh a chuir air a chèile. Deanamaid an rathad co rèidh shuilbhearr' 's a dh'fhaodas sinn, a roghainn air gleann so ar n-oilthire a lionadh le cuimhneachain air ar connsaichibh agus air ar co'-strigh

Mar so chuir mi f'ar comhair cuid de na smuaintibh a dh' èirgheas gu nàdurra o thricead a bhàis m'ar timchioll, air coigrich, air càirdibh, agus air naimhdibh. A chionn gu bheil iad so co minig, na smaoinicheamaid gu bheil iad neo-fheumail. Tha iad ag iarruidh an cumail an cuimhne, an aithris, agus an coimhead. Cha 'n 'eil tairbhe foghlum modhannail agus cràbhach ag èiridh co mòr o na tha air a theagasg do dhaoinibh fhiosrachadh, 's o na thugadh dhoibh ra mhothachadh. Cha 'n è 'n t-eolas dìomhair mu fhìrinn sam bith, ach a bharail bheothail umpa, a tha drùghadh air a ghnàthachadh. Ni mo a smaoinichear, gu bheil an samhuil sin de smaointibh air am fòirneadh gu neo-iomchuidh orrasan a tha caitheadh am beatha gu slàn fallain, saibhir, agus sochdrach. Cha chunnart gun dean iad tuille 's

a chòir de dhrùghadh oirre. Cha 'n 'eil a ghruaim a tha iad a' tàrmuchadh ach diombuan; agus cuirear as an aire tuille 's luath iad, le gnothaichibh agus le sòlais na beatha. Gu cinnteach 's ann o ghliocas a ta è, gum biodh aig daoine barailean ceart m'an nàdur agus m'an staid: agus mealar sòlais na beatha so leis an tuille tairbhe, 'n uair a bhitheas iad air an coimeasga le smuaintibh dùrachdach. Tha *àm gu bròn a dheanamh* co math agus àm *gu gairdeachas.* Tha *doilgheas* diadhuidh ann, *is fearr no gàireachdaich.* Tha *dubhachas na gnuis* ann, *leis a' bheil an cridhe air a dheanamh ni 's fearr.*

# SEARMOIN XII.

## M'AN BHREITHEANAS DHEIREANNACH.

2 COR. V. 10.

*Oir is eigin duinn uile bhi air ar nochdadh 'an làthair cathair-breitheanais Chriosd, chum gu'm faigh gach neach na nithe a rinn è sa choluinn a rèir an ni a rinn è, ma's math no olc è.*

THA na briathran sin a' leige ris duinn na cùise cudthromaich a tha ri cor a chinne-daoine gu h-iomlan a shùnrachadh. Cha 'n 'eil earrann air bith de'n Chreidimh Chriosduidh a tha ni 's soilleireadh air a dhearbhadh san Sgriobtuir, is ro-fheumaile ann fein, agus is fearr an aithrigh air a bhi 'n ar cuimhne, na breitheanas deireannach Dhè. Tha è cuir urram air gach earrann de dhiadhachd; tha è socruchadh dùrachd bunailteach 'n ar smuaintibh, le chuir far comhair air an doigh is fior-shoilleireadh, an dlù-dhàimh a th' eadar ar giulan san àm, agus ar sonas no ar

truaighe shioruidh. Tha e air a chuir an cèill san t' Soisgeul leis na h-urrad uamhuinn agus eagail, 's a dh' fhaodas, do ioma neach, le bhi smuainteach air a chùis so, fhàgail doilleir agus neo-thaitneach. Ach 's eigin duinn a chuimhneachadh, ged a tha diadhachd gu minig air a ghnàthachadh gu misneach agus sòlas a thoirt dhoibh-san a tha fo thriobluid, agus ged is è so aon da bhuaidhibh is taitniche, gidheadh cha 'n è so an t' aon fheum a tha luchd-teagaisg an t' Soisgeil r'a dheanamh dheth. Ann am meadhon an ea-truimeachd agus an strògh a tha co lionmhor feadh an t' saoghail, tha è feumail a mhuinntir neo-shuidhichte agus neo-umhailleach a mhosgladh, le chuir gu soilleir f'an comhair, gach cunnart a tha iad a' ruidh le 'n giulan.——*Air dhuinn fios a bhi againn air uamhas an Tighearna,* tha 'n t' Abstol ag ràdh san rann a tha 'n diaigh stèigh ar teagaisg, *tha sinn a cuir impidh air daoinibh.*——Chum an teagasg so a mhìneachadh, nochadai mi, sa cheud àite, na dearbhaidh a tha reusan a' buileachadh oirn gu chreidsinn gu'm bi breitheanas ann, agus nochdaidh mi a rìs am feum is còir dhuinn a dheanamh mu na dh' fhoillsich an Soisgeul gu sònruichte dhuinn ma thimchioll.

I. Le beachd-shealladh a ghabhail air na h-aobhair a tha tuigse-nàduir a' buileachadh chum a chreidsinn gu'm bi breitheanas coitchionn ann, gheibh ar creideamh dearbh-chinnte uime ann am foillsichibh an t' Sosgeul, le thoirt fainear a cho'-sheirm a th' aca ri barail a chinne-daoine.

Air tùs, agus mar stèigh an iomlain, tha mi tionnsgnadh le thoirt fainear, a rèir gnè nithibh, gu bheil eadar-dhealachadh soilleir agus bith-bhuan eadar math agus olc, eadar caithe-beatha dheagh-bheusaich agus mi-bheusaich; mùghadh gan toir gach duine an aire, 'sa bheir orra gun ag a' smuainteachadh gu bheil cuid de ghniomharraibh ann a tha aithrigh air achmhasan agus peanas, agus cuid eile nan aithrigh air cliu agus air luigheachd. Nam biodh gach gniomh air a mheas co'-ionann nan gnè, cha smaoinicheadh daoine air ceartas no co'-leasachadh cha mheasadh iad iad fein air aon chor fa fhiachaibh gu cunntas a thoirt nan deanadais do dh' uachdaran sam bith. Ach 's fhad a ghabh so o bhi mar tha chùis. Tha gach neach ga mhothachadh fein fo lagh; fo lagh a bhith, nach fhaod è a bhrise gun bhi fo fheindhiteadh. Tha'n t-ana-creideach is ain-eolaiche fiosrach agus a' mothachadh, 'n uair a ni è gniomh olc no an-iochdmhor, gu'n d'rinn è coire tha aithrigh air peanas. Cha robh cinneach riamh air aghaidh na talmhuinn, nach robh mothachail le iad a bhi ciontach de dh' an-iochd agus de chealgoireachd, gun robh iad aithrigh air fuath na h-aitim a bha m'an cuairt doibh, agus air diom a chumhachd neo-fhaicinnich a bha riaghladh an t' saoghail. Faodar ma ta so a mheas na fhioraobhar cinnteach, nach 'eil an t' eadar-dhealachadh eadar math agus olc, air a stèigheachadh air barailibh fein-thoileil no foghlum, ach ann an gnè

nithibh, agus ann an gnè an duine; agus a' co-chòrdadh ri mothachadh coitchionn a chinne-daoine.——Air do'n chùis a bhi mar so, tha è gu cinnteach iomchuidh,

San dara h-àite, a smuainteachadh gun dean Riaghl'ear an t' saoghail càil-eigin de dh' eadar-dhealachadh a measg a chreutairean a reir an gniomharraibh; agus mar deanar an t' eadar-dhealachadh so, no mar bi è ach air a dheanamh air sheol neo-iomlan sa beatha so, gum bi ath-beatha ann anns an ìoc è luigheachd no peanas gu follaiseach, Le sinn a mheas gu bheil Dia gun sgoinn mu ghiulan a chreutairean, a' meas co'-ion-ann am màth agus an t'olc, tha sinn air sheol a cuir as da bhith; leis mar tha è cuir 'an ághaidh gach barail a bh' aig a chinne-daoine mu Bhith Ard-uachdaranach a bha cothromach agus math. Chuireadh è 'n cèill è mar na b' isle na ghiulan na ioma neach d'a chreutairibh air thalamh; a chìonn nach 'eil duin air bith, ma tha bheag de shubhailc no dh' fhiughantachd ann, air nach bi sgreamh ri droch ghniomh a thèid a dheanamh, agus leis nach míann peanas a dheanamh air a chiontach, an neo-chiontach a dhìon, agus luach-saoithreach a thoirt do mhath-an-aithrigh.——Ma tha Dia idir ann a tha riaghladh an t' saogh-ail, (agus ciod an cinneach nach 'eil ag aideachadh gu bheil è ann?) gun teagamh gnàthaichidh se è mor uachdaran; agus mar sin ni è 'an àm eigin, luigheachd no peanas ìocadh d'a iochdranaibh, a

reir mar bheir iad gèill, no chuireas iad 'an aghaidh an reachd sin a shuidhich è 'nan cridheachaibh.——

Co ac' a bhios so gu h-iomlan air a dheanamh sa beatha so no nach bi, cha'n fheum è mòr mhìneachadh. Tha fein-fhiosrachadh gach linn a' nochda, nach 'eil cràdh agus sòlas, soirbheachadh agus mi-shoirbheachadh, air am buileachadh leis an Fhreasdal direach a reir tomhas maitheis agus deagh-bheus dhaoine, ach gu bheil iad air an roinn gun sòradh air gach aon. Uaith sin thainig an gearan tràthail, gu bheil *gach ni air an aon seòl do na h uile dhaoinibh; tachraidh an t'aon ni do'n fhìrean agus do'n aingidh; gu* bheil bochdainn agus mealla-dòchais a' tighinn air an ionracan, am feadh *a shoirbhicheas pàilliuna chreachadairean.*——Dh' fhaodadh so, le meath-shealladh air a chùis, a bhi 'n aghaidh an teagaisg a tha sinn san àm ag earalachadh; ach tha è againn ra thoirt fainear,

'S an treas àite, ge nach 'eil làn cho'-leasachadh fhathast air ìocadh do'n mhath no do'n aingidh, gidheadh tha dearbhadh soilleir air a nochda mu uachdaranachd a thionnsgnadh air a ghiulan air aghaidh le Dia air feadh na cruinne, ge nach 'eil è fhathast iomlan; comharran air a dheagh-ghean do shubhailc, agus air è dheanamh peanas air mibheus. 'S fiach dhuinn an ro-aire thoirt da so, a chionn gur è aon de na dearbhaidh shònruichte m'an bhreitheanas ri teachd.———A reir mar tha gnothaichean san àm, nam biodh na h-ionracain

sìor-shonadh, agus na h-aingidh tur-thruagh gach aon àm, mheasamaid gu'm biodh breitheanas neo-fheumail, a chionn gun do chuireadh ceartas chean' an gniomh. Air an laimh eile, mar deanta mùghadh sam bith eadar am firean agus an t-aingidh a thaobh sonais no truaighe, dh' fhaoidte càileigin de stèigh a bhi gu bharalachadh, o'n a bha mi-riaghailt choitchionn a' buadhachadh san àm, gum buanaicheadh mi-riaghailt gu bràth, agus nach cuirte gu riaghailt am feasd è le breitheanas air bith a bha gu teachd. Ach cha 'n fhior a h-aon de na barailibh sin. Cha'n'eil cor dhaoine san àm iomlan ann an ceartas no ann an deagh-riaghailt, cha mhò tha è anabharra mi-riaghailteach, ach staid riaghailt agus ceartais air tionnsgnadh agus air a toirt air a h-aghaidh uidhe àraidh, ged a tha i air a' fàgail fhathast neo-iomlan.——— Thugaibh fainear, mo bhràithre, ann an co'-dhealbhadh gach aon ni, gun do nochd Dia è fein a bhi toigheach mu shubhailc, agus fuathach air dubhailc agus air mi-ghniomh. Shocraich è sonus do shubhailc, leis an urram agus an gràdh coitchionn a tha i faghail; leis a choilion sochair a tha i solar do dhaoinibh; leis an t-slainte, an t' sìth, agus an sòlas inntinn a tha i buileachadh air an duine dheagh-bheusach. Air an laimh eile, tha uilc gun àireamh a' sruthadh o lochdaibh an aingidh; mar tha, call cliu agus urram, call earbsadh agus meas aig comunn deagh-bheusach; call slainte le mi-bheus; agus mi-shuaimhneas air a

chuir air gach sealbhachadh sòlasach le fear-rùine neo-thoilichte, a tha 'm peacach ag iomchar leis na choguis fein, a' cuir-iomachoir air arson a chiontai, agus ga bhagradh le corruich an Uile-chumhachdaich.

Cha 'n nithe sin a tha tachairt air thuairmeas, ach o làn fhein-fhiosrachadh coitchionn, ag èiridh o cho'-dhealbhadh ar nàduir, agus o na reachda buan-sheasmhach a tha riaghladh gniomharran a chinne-daoine. Tha iad a leige ris duinn ciod iad rùin àraidh subhailc agus dubhailc a dh' òrduicheadh leis an Fhreasdal; agus mar 'eil an rùn so, anns gach ni, air a thoirt gu crìch, a thaobh nithe a bhuineas do'n staid dheuchainn agus smachdachaidh sa bheil sinn san àm, gidheadh tha 'n rùn nàdurra seasmhach so a' toirt duinn leoir-fhiosrachadh mu thoil ar Cruthai'ear. Tha sinn a' faicinn *cathair a bhreitheanais chean' air a suidheachadh.* Le è a thòiseachadh san t' saoghal so air duais agus peanas a thoirt, tha sinn gu soilleir a' faicinn gu bheil è a' riaghladh mar uachdaran agus mar bhreitheamh, agus tha sinn air ar treòrachadh gu chuir air a mhanadh mar ni è an diaigh laimhe. Le co'-dhealbhadh nan nithe a shocraich è air thalamh, nochd è cho soilleir gu bheil a spèis do'n ionracan, agus a chorruich do'n aingidh, ceart mar gu'm foillsicheadh è dhuinn è le guth as na neulaibh.——Ged a tha cor a chinne-daonna san àm ag iarruidh gu'm fuiling an t' ionracan air uairibh, agus gun soirbhich leis an

aingidh, tha lan-chinnt againn gu bheil àm a' teachd, san dean Dia uachdaranachd chothromach iomlan, leis na h-ionracain a dheanamh làn-shonadh, agus na h-aingidh co truagh sa thoill iad; gu h-àraidh mar a dh' fhaodas sinn fhaicinn,

'S a cheathramh àite, Gu'm faodar cunntas taitneach a thoirt m'an aobhar mu bheil dàil air a chuir san àm anns a bhreitheanas, agus leis nach 'eil co'-leasachadh iomlan air a thoirt do'n ionracan no do'n aingidh. Faodaidh sinn a thoirt fa'near, nach 'eil eadhon am measg dhaoine, gliocas agus ceartas an riaghluidh a' co'-sheasamh ann an grad dhuais no peanas a dheònachadh gach àm, ach le iad sin a dheanamh gu follaiseach air a leithid de dh' àm sam mò a ni è de dhrùghadh chum leas dhaoine. Tha ni eile a' lan shoilleireachadh an aobhair mu bheil Dia a' cuir dàil ann an ceartas a chuir an gniomh sa bheatha so; a chionn nach 'eil duais no peanas ach amhàin air tionnsgnadh a bhos 'an so, agus nach 'eil iad air an crìochnachadh. Nam biodh iad air an lan choilionadh sa bheatha so, cha bhiodh feum air bith air staid deuchainn no smachdachaidh. Cha bhiodh cothrom air a thoirt do na h-ionracain air iad fein a chleachdadh ri deagh-bheus, mar biodh deuchainn idir 'ri chuir orra; nam mothaicheadh iad làn-luigheachd air a dheònachadh dhoibh air ball, 'an co'-lorg gach deagh ghniomh a dheanadh iad, agus gu'm faiceadh iad na h-aingidh air an sgathadh as, co luath 's a dheanadh iad droch

gniomh. Air an aobhar sin, mar smachdachadh feumail do na fireanaibh, chum am brosnachadh gu bhi deagh-bheusach, agus le foighidinn ris na h-aingidh, chum cothrom a thoirt doibh air aithreachas a ghabhail, bha è iomchuidh agus cothromach gun rachadh dàil a chuir sa bhreitheanas dheireannach. Tha ceartas Dè, mar gu'm b'ann, re tamuill a' fuireach as an fhradharc, 's a fàgail dhaoine gu saorsadh an toile fein gu gluasad a rèir an tograidh cugsamhuil, chum gu'm faicear am fior ghnè; chum gu'n cuirear deuchainn agus gun dearbhar treibh-dhireas nan ionracan, agus gum bi na h-aingidh ladurna cheann-laidir air am fàgail gun leith-sgeul aca.——Uime sin tha'n dàil a tha air a chuir sa bhreitheanas, agus an t' ana-cothrom, air leinn, a tha 'n dràst ann an dòighibh an Fhreasdail, co fada o steigh gu fiuthair a bhi nach bi breitheanas idir ann, 's gur h-ann a tha è calg-dhireach 'an aghaidh sin, agus gur ann a tha è leige ris gliocas uachdaranachd Dhe, agus gu feumail a' deanamh còmhnadh ri innleachdaibh a thoirt gu crìch san àm.

'S iad sin na h-aobhair a tha tuigse-nàduir a' buileachadh, chum cinnt a thoirt duinn, aig crich na beatha so, Gun toir Dia *luigheachd do gach aon a reir oibre.* Faodaidh iad ar creideamh a neartachadh ; ach cha'n ann ri co'-riasonachadh a tha ar creideamh 'an earbsa. Thug Dia na mhòr throcair dhuinn solas is cinntiche mu

chùis cho cudthromach. Theid sinn a nis air ar n-aghaidh, a thoirt fainear an dearbhaidh a tha soisgeul Chriosd a' toirt duinn air.

II. Tha sibh uile fiosrach air a choilion dearbh-chinnt a th' air an toirt duinn san Tiomna-Nuadh, *gun do shuidhich Dia là anns an toir è breth air an t' saoghal am fìreantachd;* latha agus uair air a bheil gach duine an-fhiosrach, ach a tha air a shocrachadh ann an comhairlibh Fhlaitheas. Tha na sgriobtuire naomh a' toirt mion-chunntas duinn mu ghreadhnachais an lath mhòir sin, an co'-chuideachda ri ioma ni a bhios anabharra eagallach agus uabhasach. Tha chùis co an-àrd; 's gu'm b' oirp fhaoin teannadh r'a meud-achadh, no idir a làn aithris le deas chainnt dhaoinibh. Fo a leithid de chùis tha gach breith-neachadh a' gèilleadh. Tha cainnt shnasmhor na h ùr-labhradh agus na bàrdachd neo-chomas-ach air a chuir an cèill.———Tha è air innse dhuinn gu'm bi an latha deireannach a' briseadh a stigh " le comharraibh sa ghrèin, 'sa ghealaich " agus anns na reultaibh; air an talamh airc " nan cinneach ann an iomachomhairle; an " cuan agus na tonnan a beuchdaich; cridhe " dhaoine gan trèigsinn trìd eagail, agus feith-" eamh nan nithe sin a tha teachd air an domh-" an; oir bithidh cumhachda nan neamh air an " crathadh. Cluinnear fuaim na trompaid, " leis an èirich na mairbh as na h-uaighibh. " Foillsichear comhara Mhic an Duine. Thig

" è ann an neul, le cumhachd agus mòr ghlòir,
" agus na h-Aingil naomh uile maille ris. Bithidh
" righ-chaithir mhor gheal air a suidheachadh,
" agus suidhidh è oirre na ghlòir.
" Na làthair-san cruinnichear gach cinneach.
" Bithidh na leabhruichean air am fosgladh,
" agus bheirear breth air na mairbh leis na
" nithibh a gheibhear sgriobhta anns na leabhruichibh.
" Sgaraidh è na h-ìonracain o na h-aingidh
" mar thearba'eas buachaille na caoraich
" o na gabhraibh; agus cuiridh è na h-ìonracain
" air an laimh dheis, agus na h-äingidh air a
" chli! An sin their è riu-san a th' air air a
" laimh dheis, Thigibh a dhaoine beannuichte
" m' Atharsa, sealbhuichibh mar oighreachd an
" rioghachd a dheasaicheadh dhuibh o leagadh
" bunaite an domhain. Their è riusan air an
" laimh chli, Imichibh uam, a shluagh malluichte,
" dh' ionnsuidh an teine shiorruidh, a dh'
" ull-icheadh do 'n diabhol agus d'a ainglibh;
" agus imichidh iadsan chum peanais shiorruidh,
" ach na fìreana chum na beatha maireannaich.'
Luc. xxi. 25. Dan. vii. 9. Mat. xxv. 31.
———Co dhiu tha gach ni a th' air a chuir sios ann an so r'an gabhail direach mar tha iad air an labhairt, no sann a tha iad r'an tuigsinn ann an càil fo shamhladh, cha 'n 'eil è so-innse leinn, no idir fior-fheumail dhuinn a thuigsinn. 'S eigin duinn a thoirt fainear mar tha, na sgrìobhairean diadhaidh gu minic, a' labhairt ann an co'-

samhlachd, mar a chi sinn air a dheanamh leis na Fàidhibh, agus ann an Leabhar an Fhoill-seachaidh, far a' bheil na nithe spioradail diadh-aidh sin, a tha os ceann ar tuigse-ne, air an cuir an cèill duinn fo sgàile chuspairean air a' bheil sinn eolach, agus tha ullamh gu drùghadh oirn. Leis na leabhruichibh bhi air am fosgladh 'an làthair a Bhreitheamh, anns a bheil deanadais gach duine air an cuir sios, le breth a thoirt air na mairbh o na bha sgriobhta sna leabhruichibh sin, tha è gu soilleir a' ciallachadh na tha air a ghnàthachadh 'am measg dhaoinibh ; chum an drùghadh is mò a dheanamh oirne, a thaobh gu bheil Dia a' gabhail beachd air an iomlan d'ar giulan sa bheatha so. 'S leoir dhuinne bhi toilichte, ge b'è greadhnachas mòralach a bhith-eas an co'-chuideachda breitheanais an latha mhòir, gu'm bi è air a ghiulan air aghaidh air mhodh a bhios làn-fhreagarrach do dh' àrd bhuaidhibh an Uile-chumhachdaich.——Soc-raichte air gach firinn a tha gu soilleir follaiseach air a chuir sios m'an chùis so, thugamaid fainear,

Anns a cheud àite, Co tha ri bhi na Bhreith-eamh, eadhon aon Mhac siorruidh Dhe. Tha 'n steigh theagaisg ag ràdh, Gur eigin duinn uile, bhi air ar *nochdadh an làthair cathair-breitheanais Chriosd.* Tha so air ainmeachadh gu tric san Tiomnadh-Nuadh. Theirear *latha Mhic an Duine* ri latha bhreitheanais. Tha è air innse

dhuinn, *Nach 'eil an t' Athair a' toirt breth air duine sam bith, ach dh' earb é gach breitheanas r'a Mhac.* Eoin. v. 22.——Tha riaghladh so an Fhreasdail, air ioma doigh, glic, iomchuidh, agus àghmhor. Bha è ro-iomchuidh, gu'm biodh E-san a sheas, aon uair 'an aobhar Dhè agus dhaoinibh, mar chiontach 'an láthair bhreitheacha eacorach na talmhuinn, mar so a' faighinn urraim agus meas, gu follaiseach, le è bhi a' teachd gu bhi na Bhreitheamh cliuiteach agus ainmeil air an dòmhan m'an iath ghrian. B' iomchuidh gu'm biodh cliu a Bhreitheamh agus an Uachdarain aithnichte, mar air an cuir r'a dhreuchdaibh eile, eadhon Sagairt agus Fàidhe, chum meas a bhi air aitheantaibh uile, le bhi smuainteachadh gur ann r'ar n-umhlachd dhà-san a tha ar cor siorruidh an earbsa.——— Ach 's è an ni is ro-chomharraichte ann an ŏrducha so an Fhreasdail, an dearbh-chinnte a tha è toirt duinn m'an bhreth neo-chlaoin a bheirear aig a bhreitheanas dheireannaich so. Oir tha sinn an so a' faicinn, mar dh' fhaodas sinn a ràdh, Breitheamh dhinn fein. Bha è chòmhnuidh leinn air thalamh, agus cha bu nàr leis a bhràithrean a ràdh ruinn. Tha fein-fhiosrachadh aige ciod iad tograidh agus laigsinn dhaoine; agus faodar na thuirt an t' Abstol uime mar Shagart, cheart cho co'-thromach a ràdh ris mar Bhreitheamh. *Cha 'n 'eil Breitheamh againn nach 'eil comasach air co'-fhulangas a bhi*

*aige r'ar n-anmhuinneachdaibh; ach Aon a bhuaireadh sna h-uile nithibh air an doigh cheudna ruinne, ach as eug'ais peacaidh.*——Tha mòralachd neo-chriochnach an Ard Uachdarain gach aon àm na chulai-smaoineachaidh gu drùghadh air an inntinn. Le smaoineachadh air mar Bhreitheamh, bhuineadh dha gu sònraicht ar lionadh le h-uamhunn. Ach an uair a smuaintichear sinn air mar ar Fear-saoruidh beannuichte, tha mhòrachd oirdheirc air a cuir f'ar comhair air mhodh is càirdeile. Tha buaidh a thròcair co follaiseach dhuinn, 's gu bheil è a' lughdachadh an uamhuinn a mhothaicheamaid air atharrachadh. Do'n pheacach cheann-laidir agus dhalma, 's ceart a dh'fhaodas breitheanas ar Slanuigh'ear uamhunn a chuir air. 'S math is còir dhoibh-san a bhi fo eagal le teachd an làthair cathair-breitheanais Chriosd, a rinn fanoid agus tàir air fein agus air a dhiadhachd. Ach do'n chràbhach agus do'n iriosal, cha 'n fhaod aon ni tuille sòlais agus co'-fhurtachd a thoirt dhoibh, na gu bheil iad ri bhi air an nochdadh am breitheanas na làthair-san, a thug na h urrad spèis do'n chinne-daoine 's gun deachaidh è gu bàs as an leth; agus o'n ion doibh fiuthair a bhi aca ris gach cothrom iomchuidh a cheadaicheas an cor. ——O bhi beachdachadh air a Bhreitheamh, smuainticheamaid,

San dara h-àite, orrasan air an d' thoirear breth. Tha è air innse dhuinn a rithist agus a rithist,

gur iad sin an t-iomlan de'n chinne-daoine; eadar bheothaibh agus mharbhaibh; iadsan a gheibhear san àm sin air an talamh; agus gach linn a chrìochnaich an turas, 's a chaidh o cheann fhad a thasguidh san uaigh. Tha 'n teagasg ag ràdh, *Gur eigin duinn uile bhi air ar nochdadh an làthair cathair-breitheanais Chriosd.* ———Cha chum àrd inbh na daoine mòra, no ìsleachd an staid na daoine bochda o thighinn a dh' ionnsuidh breitheanais Dè. Cuirear as de gach eadar-dhealuchadh faoin a thug cleachdadh agus uaill a measg dhaoinibh. Cha bhi sinn ni's faide air ar gairm uasal no iosal, bochd no saibhir.———Mar dhaoine agus mar iochdrain Dhè, bheirear air ar n-aghaidh sinn gu breth a thoirt oirn a reir ar n-oibribh. Anns an aon eadar-dhealuchadh mhòr air math agus olc, ionraic no aingidh, bithidh gach eadar-dhealuchadh eile gu siorruidh air an call.——— Deanadh roi-shealladh air so na h-uaibhrich agus na cumhachdaich ìsleachadh. Thus' a tha 'n dràst ged ghiulan fein co uallach àrd, 's eigin duit seasamh air cho'-dìol ri d' iochdaran is suarraiche, an làthair cathair-breitheanais an Uile-chumhachdaich. Thus' a tha san àm a sàrachadh do bhràthair bochd gun eagal peanais, bithidh tu an sin air bhall-chrith air do shon fein, theagamh ni 's mò na bhios easan. *Oir cha 'n 'eil meas aig Dia air pearsa duine seach a chèile.*———'S ceart a theirear ris an là dheir-

eannach so *latha foillseachaidh dìomhaireachd gach cridhe.* Air an rùsgadh o gach ni bha cuir sgàile oirre, leigear giulan gach neach ris gu follaiseach. An sin bheirear am follais an caraid meallta, gheibhear a mach am fear-tuaileis dì mhair, bithidh an t-adhaltraiche uaigneach, an nàmhuid cuilbheartach, agus an sodalaiche cealgach air an leige ris.———Ciod an cosgadh bu chòir dha so a chuir air innleachdaibh na ceilg agus na mealltoireachd? Ciod am feum a ni è dhuit, O dhuine shaoghalta! a bhi air do mheas deagh-bheusach le daoimbh, ma tha sùil D ged fhaotainn a mach, agus gu'm bi thu air a cheann ma dheireadh, air do leige ris am fianuis a chinne-daoine gu h-iomlan? Ma tha thu san àm so co cùramach ma d' fhior ghiulan a chleth air an t-saoghal, 's nach dùraig thu gu'm biodh rùin agus smuainte do chridhe car aon latha aithnichte, nach 'eil thu air bhall-chrith le bhi smaoineachadh gu'm bi uile rùin do bheatha air an leige ris, agus air am foillseachadh an làthair ainglibh agus dhaoinibh, air co'-chruinneachadh cò'-lath?———Air chionn an latha mhòir so, 'n uair a nìtear peacaidh dìomhair follaiseach chum peanas a dheanamh orra, bithidh deagh-bheus dìomhair mar an ceudna air fhoillseachadh chum luigheachd fhaghail. Bithidh an duine bochd deagh-bheusach, a chaith a bheatha ann an diomhaireachd, gun bhi air a dheanamh ainmeil le gaisge no le treubhantas, ach a bha caitheadh

a bheatha le gniomharraibh mathasach, air a shònrachadh amach am measg chàich, agus air a thoirt air aghaidh mar charaid Dhè.——— Tha cràdh-cridhe an aingidh, le'm beatha fein a choimeas ri beatha an duine sin gu ro-thaitneach air aithris le aon de na sgrìobhairibh Teagmhach *; " B'è so easan air an d'rinn sinn fanoid, " agus tàir. Mheas sinne gu h-amaideach gun " robh a chaithe-beatha na cuthach, agus gu'm " biodh a chrìoch neo-mheasail. Ach tha è nis " air àireamh am measg cloinne Dhè, agus tha " a chrannchur am measg nan naomh. Sgìthich " sinn sinn fein ann an slighibh leir-sgrios. " Ciod am feum a rinn uaill duinn? No ciod an " tairbhe bha dhuinn 'n ar saibhreas? Tha iad sin " uile air teicheadh air falbh mar sgàile, agus mar " theachdaire luath chaidh iad seachad. Ach " mairidh na h-ionracain beo gu saoghal nan " saoghal. Tha 'n luigheachd fòs maille ris an " Tighearna; agus tha cùram aig an Tì is Airde dhiubh." Gliocas Sholamh, v. 3.—15.——— O'n bheachd so orrasan a tha ri bhi air an nochdadh an làthair cathair-breitheanais Chriosd, rachamaid,

Anns an treas aite, air ar n-aghaidh chum nan nithe arson an d' thoirear breth orra a thoirt fainear. Tha è air innse dhuinn san stèigh-theagaisg, gur iad sin, *Gach ni a rinneadh anns a choluinn, ma's math no olc e.* 'S è so a tha 'n Sgriob-

* Apocryphal.

tuir do ghnà a' cumail a mach, gun d' thèid breth a thoirt air daoine *a reir an gniomharraibh.* Cha 'n'eil è air a ràdh gun d' theid breth a thoirt air daoinibh a reir an rùin no an creideamh, ach *a reir an oibribh.* Cha 'n'eil so gar n-aomadh gu smaoineachadh nach 'eil deagh-rùin agus creideamh feumail duinn. Gun deagh-rùin cha'n ion fiuthair a bhi ri deagh dheanadas. Ach s iad gniomharra leis an dearbhar deagh-rùin. Ach ciod air bith a ghabhas sinn oirn a thaobh ar creidimh, 's iad ar gniomharra is eigin a nochda co ac' a bha ar rùin math no olc; agus abruibh gun robh iad ro-mhath, ach an do chead-aich sinn doibh drùghadh iomchuidh a bhi ac' air ar giulan. 'S è gnàth theagasg an t-Soisgeil, "Gun aithnich sibh iad air an toradh. Ni h-è "gach uile neach a their riumsa, A Tighearna, "a theid a steach do rioghachd nèimhe; ach "an ti a ni toil m' Athar." Mat. vii. 21. Tha è air a ràdh, gu'n gabhar mion-chunntas san là sin do gach gniomh a rinn sinn. Cha'n è a mhàin ar giulan follaiseach agus a chuid is cud-thromaiche d'ar caith-beatha, ach gun d' thoir-ear ar toileachadh uaigneach, ar smuainte diomh-air agus diomhain a steach sa chunntas. A reir an t-samhluidh shoilleir a tha air a thoirt duinn anns an t-Soisgeul, a dh' ainmich mi roimhe, gu bheil lamh-sgriobhaidh neo-fhaicinneach a' sior-sgriobhadh os ar cionn, a' cuir sios gu neo-mhear-achdach gach ni a ni sinn.———Nach bu

chùramach a b' ion da so ar brosnuchadh gu bhi faicilleach anns gach earrainn d'ar caithe-beatha? Mar biodh nar gniomharraibh ach nithe gearr diombuan; nan rachadh iad eug leinn fein, agus gun di-chuimhnichte iad co luath 'sa dh' fhalbhamaid fein, dh' fhaoidte caileigin de leithsgeul a bhi againn arson giulan neo-fhaicilleach agus faoin. Ach tha fios againn gu bheil a chùis air atharrachadh sin; agus gu bheil na tha sinn san àm a' deanamh ri mairsinn gu siorruidh. Cha d' theid as agus cha di-chuimhnichear aon ghniomh a ni sinn. Theid iad maille ruinn chum cathair-breitheanais Dè. Togaidh iad an sin fianuis, leinn, no n ar n-aghaidh, agus ged bu mhath leinn cùl a chuir ri cuid diubh, faodar an toirt fainear mar a' togail an guth, 's ag ràdh, "'S "leat sinn, oir chuir thu 'n gniomh sinn; is sinn "t' oibre agus dlù-leanaidh sinn thu!"

Theirear a nis, ma theid ar rannsuchadh co teann arson gach ni a rinn agus a smuaintich sinn, co is urrainn seasamh an làthair cathair-breitheanais De? 'S fhad a ghabhas an neach is fearr againn o bhi neo-chiontach air chionn an là sin.——'S eagallach gun ag an smuain è. Ach na tuiteamaid an ea-dòchas; tha cinnt air a thoirt duinn, gu bheil "maitheanas aig Dia, "chum gu'm bi eagal air daoinibh roimhe. Cha "'n 'eil è geur-theann a chomharrachadh eu-"ceart; oir 's aithne dha ar dealbh, is cuimhne "leis gur duslach sinn." 'S cumhachdach rèite ar, Fir-shaoruidh bheannuichte a chosnadh

maitheanais do'n pheacach is ciontaiche a tha aithreachail. Tha aobhar againn uile gu chreidsinn, am measg laigsinn lionmhor a chinne-daoine, gur è rùn buadhar ar cridhe agus ar beatha, agus cia cho fad 'sa bha sinn air ar brosnuchadh le togradh treibh-dhireach gu'r dleasnas a chuir an gniomh, a chomharraicheas am Breitheamh. Tha dearbh-chinnt air a thoirt duinn gu'm bi am breitheanas so air a ghiulan air aghaidh leis a cheartas is iomlaine. Cha'n iarr Dia o dhuine an ni nach do bhuilich è air. Bheir è breth air a reir an tomhais eolais a fhuair è, agus a chothrom a chaidh a bhuileachadh air. Leis a so, bithidh iomadh ana-creideach deagh-bheusach air a ghabhail mar roghainn air ioma fear-aidmheil a chreidimh Chriosduidh, nach robh ach nan luchd-aidmheil a mhain. "Thig iad o'n "àird-an-ear agus an-iar, o'n àirde tuadh agus "deas, agus suidhidh iad ann an rioghachd Dhè, "'n uair bhios clann na rioghachd air an druid-"eadh amach." Luc. xiii. 29. Mat. viii. 11, Oir, mar theagaisg an t' Abstol Pol dhuinn, *iad-san a pheacaich gun an lagh*, 's è sin gun eolas air an lagh sgriobhta, *sgriosar iad*, (sè sin gun d' thoirear breth orra) "gun an lagh; oir an uair "a tha na Cinnich aig nach 'eil lagh, a thaobh "nàduir a' deanamh nan nithe a ta san lagh, air "dhoibh-san a bhi gun lagh, tha iad nan lagh "dhoibh fein." Roimh. ii. 12, 14. Anns a chunntas a tha ar Slanuigh'ear a' toirt duinn air

gnothaichibh an latha mhòir sin, anns an 25 Caibdeil de Shoisgeul Mhata, tha moran an earbsa ri oibribh iochdmhor agus tròcaireach; air an ocrach bhi air a bheathachadh, an lom-nochd a bhi air a sgeudachadh, agus an t-eu-slan a bhi air fhiosrachadh leis na fireanaibh. Ach ge nach 'eil subhailc sam bith eile air a h-ainmeachadh sa cho'-samhlachd sin, cha 'n 'eil sinn air aon chor ri cùl a chuir ri earrannuibh eile ar dleasnais; mar tha cràbhadh, ceartas, measarrachd, agus fior-ghloine, mar nithe feumail gu bhi air an gnàth-achadh leis-san ris an gabh Dia air an latha dheireannach. B' è rùn na co'-samhlachd moth-achadh a thoirt do na h-Iudhachaibh sanntach fein-spèisil ris an deagh baidh a labhuirt, air feumalachd nan deagh-bheus sin a bhi air an gnàthachadh, air an robh iad fada goirid.—— Tha sinn a nis ri labhairt,

'S an àite fa dheire, m'ar smuainte a shocrach-adh air a bhreth neo-chaochlaidich leis a' bheil deanadais an latha dheireannaich r'an crioch-nachadh, agus ri dòchais agus eagail a chinne-daoine a shocrachadh gu siorruidh. Tha na h-ionracain air an gairm leis a Bhreitheamh Mhòr gu beatha bhith-bhuan agus gu sonus; agus tha na h-aingidh air an òrduchadh chum peanais shiorruidh.———Cha bhuin è dhuinne mion-rannsuchadh a dheanamh mu na h-ionaid-chòmh-nuidh sin nam fìrean agus nan aingidh. 'S è gach ni is aithne dhuinn, an diaigh do'n Bhreith-

eamh a ràdh gur iad *na h ionracain iadsan a tha beannuichte le Athair*, gun *togar suas iad anns na neulaibh 'an còdhail an Tighearna san athar, agus mar sin bithidh iad gu siorruidh, maille ris an Tighearna ;* 1 Tes. iv. 17. air an gabhail a steach do ionadaibh-còmhnuidh, far am bi an luchd-àiteachaidh beannuichte ; ach far a' bheil sinn r'a thuigsinn gu'm bi eadar-dhealachadh ann an tomhas àrduchaidh agus suaimhneis ann, a reir mar bha iad naomha agus deagh-bheusach ; " tha aon ghlòir aig a' ghrèin, agus glòir eile aig " a ghealaich, agus glòir eile aig na reultaibh ; " oir tha eadar-dhealachadh eadar reult agus " reult a thaobh glòire."1 Cor. xv. 21.

Bu sgreitidh buanachadh air cuir an cèill an t-sior-chlaoidh agus an truaighe a tha air ullachadh fa chomhair nan aingidh ; agus bhiodh è ro mhi-iomchuidh agus ann-dàna dhuinne teannadh ri tomhas agus mairsinn nam peanas sin, a chi ceartas agus gliocas neo-chrìochnach iomchuidh a leagadh air na h-aingidh neo-iompaichte, ainmeachadh.———Air do uile innleachd an Fhreasdail a bhi nis air a chriochnachadh, agus a shlighibh air an làn fhìreanachadh do gach neach reusonda,'s math a thige aon iolach choitchionn molaidh agus cliu a chuir suas leis an t-slògh neamhuidh uile ; " H-Aleluia dhàsan a tha na " shuidh air an righ-chathair, agus do Uan Dè gu " saoghal nan saoghal ! Is mòr agus iongantach " t' oibre, a Thighearna Dhè Uile-chumh-

"achdaich; is ceart agus fior do shligheansa, a "Righ nan Naomh!"

Theid an talamh so air an robh co fada gniomharra agus uaill dhaoine r'a fhaicinn, air do'n chrich m'an d' rinneadh è bhi nis air a coilionadh, gu tur as an t-sealladh san leir-sgrios so. *Theid na neamha thairis le toirm mhòir; agus leaghaidh na dùile le dian-theas; agus bithidh na h-oibre ata air air an losgadh suas;* 2 Pead. iii. 10. *agus cha'n aithnich ionad è ni's mò!*

*Cluinneamaid co'-dhunadh na cùise gu h-iomlan; Biodh eagal Dè ort, agus gleidh àitheantan; oir 's e so dleasnas iomlan an duine;* a bhuannachd agus a shonas air fad. 'S è 'n aon rathad è gu beatha shòlasaich, gu bàs sìochail, agus gu siorruidheachd shonadh. *Oir bheir Dia,* ars' an duine glic, *gach obair chum breitheanais, maille ris gach ni diomhair ma's math, no ma 's olc e.*——— Deanadh bhi gabhail beachd air a bhreitheanas so na h-urrad dhrùghaidh air ar n-inntinne 's a bheir oirn a bhi gu suidhichte dùrachdach, a tha freagarrach dhuinn mar Chriosdui'ean, agus mar dhaoine, 's a bheatha dhiomhain chaochlaidich so. Ma 's è bhios na chùram oirn deagh choguis a choimhead, chum na nithe a tha ceart a dheanamh, chum nach bi am breitheanas na chuspair eagail duinn. Air an laimh eile, am measg a choilion mi-mhisneach sa thàrlas air ar deagh oirpibh san àm so, bithidh è na aobhar sòlais duinn a smuainteachadh gu *bheil gu cinnteach*

*Dia cothromach ann a thoirt breth air an talamh,* a ni aig a chrìch *gach ni càm direach,* agus a bheir làn-luigheachd da òglaichibh arson gach cruaidh-chas a dh' fhuilingeas iad san àm, a chionn iad a bhuanachadh an slighe an ionracais.———'S e so àm, cha 'n ann a bhuain, ach a chur; cha 'n ann gu suaimhneas agus sealbhachadh, ach a shaoithreachadh agus a strìgh. Tha sibh a nis a' ruidh na co'-ruidh; na dhiaigh so gheibh sibh an geall. Tha sibh san àm a' dearbhadh ar tairisneachd, ann am buillsgein dheuchainnibh; air chionn an latha dheireannaich gheibh sibh crùn nam fìrean. "Bithibh, uime sin foigh-"idneach, socraichibh ur cridheacha; oir tha "teachd an Tighearna a' tarruing am fagus. "Tha 'm Breitheamh am fagus; agus tha a luach-"saoithreach maille ris."

CRIOCH.

James Clarke, Printer.